# EACHDRAIDH

# A' PHRIONNSA,

NO BLIADHNA

# THEARLAICH.

Le Iain Mac-Choinnich.

Ball Urramach de Chomunn Oisianach Ghlascho; de Chomunn na Gaelig ann an Lunnainn, &c.; Fear-Sgriobhaidh "Sar-Obair nam Bard Gaelach," agus "Eachdraidh Beatha nam Bard," &c. &c. &c.

Duneideann:

CLO-BHUAILTE LE THORNTON AGUS COLLIE.

M.DCCC.XLIV.

Tha'n Leabhar so

Air a chur a mach fo Thearmann

An Uasail Oirdheirc, agus Ionnsaichte,

Tearlach Imhear Stiubhart, &c. &c.

fo iomadh comain

An Ughdair,

Iain Mac-Choinnich.



# AN CLAR-INNSEADH.

ORANAN.







# EACHDRAIDH A' PHRIONNSA,

NO

# BLIADHNA THEARLAICH.



## CAIBIDIL I.

STAID NAN GAEL AGUS NA GAELDACHD ROI' BHLIADHNA THEARLAICH.

U'N cheart àm anns an tainig am Prionnsa do dh' Albainn bha na Gàëil gu ìre bhig na'n gnàths mar na prìomh aithrichean; gach fine nan treubhan air leth; agus gach ceann-cinnidh mar rìgh a riaghladh thar a luchd-leanmhuinn féin. Bha iad a' beathathadh, mar bu tric, air sealg, agus fiadhach nam beann, tacar na fàirge, bliochd, agus buannachd eile na spréidhe maille ri beagan arain, oir cha robh am buntàta mu'n àm sin air sgaoileadh nam measg. Bha iad a' cur seachad a chuid bu mhò dheth an ùin' ri fearra-ghniomhan fearail agus àbhachdail, a togail chreach agus a' leantainn na tòire, agus ri caonnagan fuilteach eile. Air an aobhar sin

bha iad air am fòghlum eadar shean agus òg ann an arm-chleas a claidheimh agus na sgéithe, ullamh gu dhol sios do'n teugbhail, agus an ursannan-catha a leantainn cho luath 'sa chluinneadh iad fuainn na cath-ghairm, no chitheadh iad an crann-tàra. Mheal iad mar sinn an sean nòs dùchasach bho chiad linntean euchdach an sinnsir gu latha Chuil-Fhodair, ach on uair sin faodar, a ràdh 'gu'm beil "na Gàëil 's an cinn fo fhliodh!"

Cha robh na Gàëil ma Bhliadhna Thearlaich cho mi-thùrail 'sa bha luchd-àitichidh na machrach, (no mar their sinn na Goill,) a cur as an leth: bha iadsan an dùil nach robh annta ach daoine sìmplidh neo gheur-chùiseach, laidir, ain-eolach, gun aon ghnàths math. Air an làimh eile bha na Gàëil ag amharc le dì-meas nach bu lugha air na machraich. Creutairean dìblidh gun mhisneach, gu'n fhulang fuachda no teas, acras no padhadh, neo-chomasach air an cuid a thoirt a cruadal air muir, no air tìr. Bha gach seòrsa cèairde, mar an ceudna, air am meas suarach leis na Gàëil, air sgàth nan Gall on deach an ealdhain ionnsachadh; ach bha iad so do gnà ann am miadh, mar thuirt a mhaighdean. "Cha b'e'n ceard a dheanadh an spàin mo roghainn de dh' fhearaibh, ach an saor a chumadh agus a dh' fhuaigh-eadh am bàt, an clachair a thogadh an tùr agus an go-bha a liobhadh an claidheamh:" Uime sin cha robh tail-ear, greusaich, no breabadair ach àineamh r'a faotainn ann am measg nan Gàël ach cioramaich agus daoine bacach: agus cha'n fhaoidte duine dhe an luchd-cèirde sin a luaidh am measg mhaithean no uaislean, gun a chùis a "chuir an cead na bhiodh sa'n làthair"—ann am briathran mar so:—"*Tailear le'r cead, — Breabadair le cead na ciudeachd.*" Bha cùirm uair aig Ailean Mac

Ruairidh anns a Chaisteal-Thioram, agus cha'n fhaodadh fear-ceairde dol air aon chŏr, air sgàth a chomuinn, dlù do'n chlàr; a thaobh gum bu tàire le treun mhìlidh nan cath a h-aon de'n bhuidhean fheumail, ach dhìblidh so, suidhe r'a ghualainn, air an aobhar sin chaidh bòrd iosal a dheanabh dhaibh féin aig iomal na cuideachd. Tha earrann de'n duan a bh'aig gille-bùird Ailein Mhic Ruairidh, an àm dha bhi ga'n cur na'n suidhe, fathast air chuimhn' air feadh nan Garbh-chrioch; a' toiseachadh mar so:—"Dean suidhe 'Thailear, dean suidhe 'Thuairnear, suidheadh gach fear mar a's deise, agus suidh thusa a Chèaird an dàimh an Leisdear."

Bha na Gàëil anns gach linn nan gaisgeich chruadalach, bhuan-leantalach, neo-ghealtach, ri uchd gàbhaidh; agus is iomadaidh cumasg fhuileachdach anns an tug iad buaidh, an uair a bhiodh triùir nàimhdean ma choinneamh gach aoin diù. Nì mi ann an so na blàir ma dheireadh, anns na dhearbh iad an diùghlanas agus an gaisge roi Bhliadhna Thearlaich, a chuir sios mas téid mi ni's faid' air m' aghaidh le Eachdraidh a mhòrachd, a thaobh gur ann fo bhratach a roimh-aithrichean a chog iad cho rioghail, cho dùchasach, agus cho dìleas. Ann sa bhliadhna 1645 chuir iad latha Chill-Saoidh an aghaidh Rìgh Shasuinn, ann an aobhar Sheumais an III. Rìgh Alba. Agus mu thuaiream leth-chiad bliadhn' an deigh sin dh' éirich iad le "Cleubhars uaibhreach nan each," no mar their cuid eile "Tighearna Bhaile-nan-Seamrag," ann an aobhar a mhic do'n goireadh iad féin am *Prionns' òg.**

Anns 'a bhliadhna 1715 bha na Gàëil cho ullamh sa

---

* So an t-uasal do'n rinneadh am port Pìobaireachd do'n ainm "*Fàilt' a Phrionns' òig*".

b' àbhaist daibh gu eiridh suas a chum a chŏir a chumail ri Rìgh Seumas an aghaidh Rìgh Shasuinn. Air a bhliadhna sin sheas Iarla-Bharr air an ceann ; agus ghluais e gu deas ann an coinneamh nan nàimhdean, le feachd naoi mìle fear.

Air di-haoine, an dara latha deug de'n gheamhradh, chuala *Iain Ruadh nan cath** a bha na cheann air an arm-dhearg, gu'n robh Iarla-Bharr a' tighinn na chodhail le feachd lionmhor a chum e-féin agus dhaoine a sgrios, a bha mu'n àm na'n laidhe ann am Peairt: Uime sin ghluais e'n coinneamh nan Gàël, agus air di-sathurn thainig an dà armailt ann am fradharc a chéile, ma thuiteam na h-òidhche bha iad nan dithis air Sliabh-ant-Siorraimh ; ma thuaiream mìle an ear-thuath air Dun-Blaithean ann an Siorramachd Pheairt. Laidh an dà armailt air an t-sliabh rè na h-òidhche : ach cha b'e cadal a rinn cuid dheth na Gàëil. Thoisich iad air geurachadh an cuid claidhmhean, agus tha claisean a chaith iad ann an trì clachan mòra air an t-sliabh ri fhaicinn gus an latha 'n diugh.

Thòisich an cath air madainn dì-dòmhnaich, agus chuir *Iain Ruadh* a mharc-shluadh a mach air boglach a reòdh rè na h-òidhche, ach sheas na Gàëil rompa chum an cumail air an ais, agus cha mhòr nach do léir-sgrios iad gu lâr cuideachd na laimhe clìthe de'n arm-dhearg, a'g iomain na bha beò dhiù a mach air Abhainn Athlain ; a ta ma thuaiream dà mhìle bho'n t-Sliabh. An sin bhrùchd na Gàëil gu leir le leathad, a lŏs còmhrag mar bu nòs d'an sinnsir, le sgiath a's claidheamh,

* Diùc Earra-Ghàël an latha sin : b'e so Caimbeulach cho treun 's air an cuala sinn iomradh. Bha e féin agus a chuid Caimbeulach, mar a b'àbhaist an aghaidh nan Gàël eile air an latha ud : 's ann ris a bha stiùradh an airm-dhéirg an earbsa.

mar rinn iad gu buadhar latha Chill-Saoidh a's Chille-Chragaidh.

Thuirt seann duine bha coimhead a bhlàir gun do sguab na Gàëil làmh dheas an airm-dheirg rompa, mar dh'iomaineas onfadh nan tonn clachan mìn' a mhŏil na lùib! Mharbhadh Mac-'Ic-Ailein, no Tighearna Chloinn-Raonaill, le peileir gunna chaoil, "ann an toiseach an latha dol sios:" Bha'n t-uasal treun sin air ceann Chlann-Dòmhnuill, agus shaoil na naimhdean, na'n cuireadh iad e-san ri talamh gu'n rachadh a shluadh gu gealtachd, ach cha b'ann mar sin a chaidh do shiol Chuinn; "Chaidh iad an dàil nan eascairdean mar thairbh gun sgàth." Thòisich cuid dhiù ri tuireadh os ceann Mhic-'Ic-Ailein; ach air do Thighearn òg Ghlinne-Garaidh an airre thoirt dhaibh ri cumha, labhair e riu mar so:—"Togaibh dheth Fhearabh '*Is olc an slacan na deuraibh:*' an latha màireach air son tuireadh, ach an diugh air son tòrachd!" Air cluinntinn sin do na gaisgeich leum iad sios do'n mhire-chăth a' deanamh léir-sgrios uabhasach air laimh chlì an airm-dheirg; agus cho liugha dheth na Sasunnaich 'sa sheachainn faobhar a' chlaidheimh theich iad air falbh le'm beatha do Shruidhleadh.

Cha 'n fhurasd innseadh le dearbhachd cheart co choisinn latha Sliabh an t-Siorraimh, thagair gach taobh còir na buaidh-làraich, agus thog gach taobh iolach na buaidh-chaithream. Co-dhiù, chum *Iain Ruadh nan Cath* a làrach féin, maille ris a bheagan Chaimbeulach a bha còmhla ris, agus ghabh e séilbh air gunnaidhean mòra agus treathlaich eile dh' fhàg cuid de na Gàëil a theich, as an déigh air an t-Sliabh. Thaisbean *Iain Ruadh* mòran daontachd, gaisg', agus fearalais air an

latha so: Ged a thuit iomadh dheth fhìr naimhdean mì-ruineach fo mheachainn cha do dhiol e olc air son uilc do dh'aon dhiù. Tha buaidh nan gaisgeach do ghnà treòcaireach, gun uaill, am feadh a tha buaidh nan gealtairean uaibhreach agus gun iochd. Ghlac *Iain Ruadh nan Cath*, ma dheireadh an latha, trì buillean claidheimh air a thargaid a bha h-aon de a chuid trùpairean Sasunnach féin a cuimseachadh le rùin bàis ri Gàël tapaidh a thuit, ach gidheadh, leis nach bu diù géilleadh, no treòcair aslachadh air a nàmhaid!

Ma mheadhon mìos dheireannach a gheamraidh, an ath bliadhna, thainig Rìgh Seumas féin air tìr ann an Ceanna-Phàdruig an Siorramachd Obaireadhain* agus ràinig e far an robh Iarla-Bharr ann am baile Pheairt.

---

* "*Abar-réidh abhainn*," a ghoirte do'n àite so anns a chànan bho shean, ged a thasa nis' ag ràdh "Obaireadhan" mar aithghearra cainnt'. Mar an ceudna theirear "Glaschu" ri "Glas-achadh." Tha iomadaidh facal de Ghàëlig an latha 'n diugh air "caochladh fuaim a's cumadh," air chor is gur tearc de'n àl òg a thuigeas a Ghàelig a chaidh a labhairt, no sgrìobhadh bho cheann thrì ceud bliadhn' air ais. Mu'n àm sin b'ann ri long-chogaidh a ghoirte teaghlach. [*Freumh-fhacal Teach-loch*,] agus ri bàta beag theireadh iad fàrdach, [*Farr-theach*] theireadh iad mar an ceudna "*ùran*" ri òigear, agus "*Macan-mnà*" ri maighdein, &c. &c.

Ged a thàrladh dhomh, am feadh so, iomradh a thoirt air an t-seanna Ghàëlig anns an dol seachad; tha dòchas agam nach smaointich duine sam bith, agus nach mo chuireas iad as mo leth, gun chleachd mi briathran àrsaidh do-thuigsinn ann an sgrìobhadh an leabhair so, cha do chleachd, rinn mi cho fad 's a dh'fhaod mi sin a sheachnadh. Ghnàthaich mi cànan nan Garbh-chrioch Albannach, cho dlù sa' ghabhadh e deanamh, agus mheas mi nach bu chòir do sheanachaidh, no do dh'ùghdar sam bith, a bhi cleachdadh bhriathran dòrcha na "barra-sgoileireachd" nach urrainn iomadh leughadair a thuigsinn, *seadh* air uairean ged a shuidheadh an t-ùghdar, féin r'a uilinn a chum gach dubh-fhacal doilleir a chagair na chluais.

Thug na Gàëil mu'n àm sin ionnsuidh air a chrùnadh ann an seana lùchairt Sgoinne an ionad rioghail anns am b' àbhaist rìghrean Albainn a chrùnadh bho shean. Am feadh a bha iad a' deanamh gach ullachadh a chum na crìche sin, thainig *Iain Ruadh nan cath* le feachd Rìgh Shasuinn gle dhlù dhaibh agus b' eiginn daibh teich-eadh. Bha Uisge-Thatha mu'n àm sin air reodhadh, mar bha'n sealbh an dàn do na Gàëil agus fhuair iad a null thar an dĕigh, agus theich iad 'nan trì bhuidhnean gu long-phortaibh eugsamhail shiorramachd Obaireadhain.

Bu cho luath a choisich na Gàëil air an ruaig so, is nach dh' fhuair na naimhdean a bh'air an tòir aon sealladh dhiu gus an d' rainig iad Munrois, far an do ghabh Iarla-Bharr, agus am Prionns' òg long anns an do sheòl iad tharais: ach chaidh gach duin' uasal Mach-rach, no Gallda, a bh'air am feachd, a cheapadh agus cuid dhiu a chuir gu bàs, ach thàr na h-uaislean Gàëlach agus an luchd-leanmhuinn as a chum nam beann gun challdachd sam bith fhulang.

Bho'n àm sin a nios gu bliadhna Thearlaich, " cha do chaidil an t-uabhas" a dhùisg na Gàëil ann am broilleach Rìgh Deòrsa; uime sin dh' fheuch pàrlamaid Shasuinn ri " faobhar nan Gàël tapaidh a mhaoladh," agus an cumail fo mhùiseag gu tŭr, agus a chum sin a dheanamh, thog iad trì daighnichean (*no Gearasdanan*) ann an Siorramachd Inbheirneis—aon ann an Aird-nan-saor fagus do bhaile Inbheirneis, aon ann an Cille-Chuimean aig ceanna deas Loch-neis, agus aon eil' ann an Lochabar fagus do sheana Chaisteal dubh Inbheir-Lòchaidh. Shuidhich a *Phàrlamaid,* mar an ceudn' *Achd,* na Gàëil a dhì-armadh; an claidhmhean, an gunnaidhean, agus am biodagan, a bhi air an liubhairt,

no air an toirt suas, air latha àraidh, do cheannard an daighneich bu dlùithe dhaibh ! ! Thug na Fineachan Gàëlach gu léir dùbhlan do'n, *Achd* sin ach iad so a mhàin,—Dūimhnich Earra-Ghàël, Rothaich Rŏis, na Cataich, agus Clann-Aoidh Shrath-Nàbhair. Mu'n àm sin sgrìobh na h-urraid dheth na Fineachan Gàëlach eile litrichean brosnachaidh a dh'ionnsaidh Rìgh Seumas a ghabh dian mar fhògarach anns an Eadailt, e thighinn gun chàird thar chuan le feachd, laidir a chum a' chuing Shasunnach a thogail bharr am muinneil, agus a chòir rìoghail, dhligheach, a chosnabh dha féin.

" Tha mise fo mhulad 's fo bhròn,
'S a' chaoidh ri m' bheò bi'dh mise mar sin !
Cuaille math bǎt ann am dhòrn
'S nach fear gun treòir no gliogair mi :
On chaidh an Rìgh uainn air sàil'
Cha bhi sinn slàn mar tig e sinn,
Oir bithidh ar cuid ga n-ar dìth,
'S ar cinn ma chìtir biodag oirn' !"

B'ann mar so a bha rùn a chuid bu mhò do na Gàëil mu'n cheart àm a thàinig am Prionns' air tìr ann am Mùideart (sa' bhliadhna 1745.) Bha iad, co-dhiù, bho linn gu linn, dìleas do'n teaghlaich dhligheich Albannaich, agus chunnaic iad mar fhiachan orra féin mar dhùchasaich, gach fãilean de'n mheacan rìoghail sin a leanmhuinn tre gach cunnart agus géibhinn, a chum an còir a sheasamh agus an dion bho'n nàimhdean.

Mu'n àm sin b'e barail nan Galla-bhodach Machrach nach robh anns na Gàëil ach daoine borba, a bha caitheamh am beatha mar chinnich fhiata, cheud linntean an dorchadais, gun creideamh, gun cheartas, gun nàire, gun athadh, leis bu cho math " cromadh ann an cuid an

coimheirsneich ri'n cuid féin. Cha b'urrainn iad, co-dhiù, smaointinn b'a mhearachdaiche no iad sud altrum, Cha robh sluagh mu'n àm air thalamh cho fiùghantach agus cho macanta ris na Gàëil: agus cha'n fhaighte saighdearan n'a bu mhisneachaile na iad anns an Roinn-Eorpa, no theagamh an àite sam bith air domhainn. Bha iad math air sloinneadh, agus èolach air seanachas an dùthcha, agus euchdan an aithrichean, ni a bha séideadh suas an aignidhean a los gach fearra-ghniomh treun a chuir an gniomh, chum agus gu'm fàgadh iad iomlan nan deigh, a chliù allail sin, a choisinn an sinnsir mar dhìleab bhuan d'an sliochd.

"Lean gu dlù ri cliù do shinnsir
'S na dìbir a bhi mar iadsan
Chuir iad gach cath le buaidh,
'S bhuannaich iad cliù gach teugbhail
'S mairidh an iomradh san dàn
Air chuimhn' aig na bàird an deigh so!"





## CAIBIDIL II.

TAISDEAL A' PHRIONNSA DO DH-ALBAINN.



NNS a' bhliadhna 1740 gheall cuid de na Fineachan Gàëlach eiridh le Rìgh Seumas nam b'e a's gum faigheadh iad còmhnadh sluaigh agus àrmachd as an Fhràing agus ma dheireadh na bliadhna 1743, dh-aontaich cùirt na Fhràinge sin a thoirt dhaibh, agus chuir iad fios air a Phrionns' òg, Tearlach mac Sheumais e'thighinn, air ball as an Ròimh gu falbh air ceann na feachda do dh-Albainn, agus ma thùs a Mhàirt sa' bhliadna 1744, bha cabhlach anns an robh cùig mìle fear, a' cuir fa-sgaoil gu oirthire na Fràing fhàgail, ach chaidh grabadh a chuir air an turas le cabhlach Shasunnach a thòisich air losgadh orra, agus ni nach b'fhasa, dh-éirich storm anabarrach gaoithe 's doirinn a thilg an loingeas Fràng-ach air tìr, a chuir cuid dhiù 'nan spealgan, agus a chuid eile á uidheam air chor is nach b' urrainn iad an cuan a ghabhail air sheòl sam bith. 'Nuair a chunnaic Tearlach so bu mhòr a chràdh cridhe, agus chur e roimhe seòladh a dh-Albainn ann am bàta beag iasgaich a chum e-féin a chuir air ceann a chàirdean, an dòchas nam faiceadh iad aon sealladh dheth a ghnùis gu'm bu leor e gu thoirt orra eiridh suas 'na aobhar, ach chuir luchd-comhairl' athar ìompaidh air gun e sin a

dheanamh, agus dh' fhan e ann an àit' iomalach de'n Fhràing gus am faigheadh se e-féin n'a b' uidheamaichte, agus cothrom na b'fhàbharaich.

Ann am fior thoiseach na bliadhna 1745, dh-fheuch e na h-uile sheòlteachd a bha na chomas gu thoirt air a chairdean-cùirt ath-ionnsaidh thoirt air na Fràngaich Albainn a thoirt orra, ach cha'n eireadh a h-aon duibh. Air an aobhar sin sgrìobh e mar so as an Ròimh a dh-ionnsaidh athar,—" B' fhearr leam gu'n reiceadh tu m' uile sheudan: oir air an taobh so de 'n chuan cha 'n fheud mi am mealtainn ach le cridhe goirt: a smaointeach gu'm faodainn an cuir gu buil n'a b' fhearr, gu freasdal air m' fheum an ăm na cròdhaig." Thuirt e ann an earrainn eile de'n litir so ma shùim airgeid a bha e 'g iarraidh air athair, gu ceannach chlaidmhnean :— " *Mas bithinn a dh-easbhuidh an airgeid reicinn mo leine agus is ann air son a leithid so de ghnothach** *a bhios mi do ghnà a'g iarraidh airgeid ort, agus cha'n ann air son aodaichean rìmheach a's rudan suarach mar sin.*"

Fadheoigh air dha géill a thoirt nach coisneadh e tùrn air an t-sheòl ud, chuir e roimhe an Fhràing fhàgail gun dàil oir bha mòr earbs' aig as na h-Albannaich agus gu h-àraid as na Fineachan Gàëlach, a thug cheana misneach dha a thighinn d'an ionnsaidh, nam b' urrainn e fòghnadh òir agus àrmachd a thoirt leis: shaoil e na'n sgaoileadh e aon uair a bhratach ri crann an Albainn gu'n cruinnicheadh a chàirdean gu grad ma thimchioll agus gu'n cumadh e a làrach gus an tigeadh cobhair d'a ionnsaidh as an Fhràing.

Mu'n àm so thug duin'-uasal a bha na *bhancair* ann am *Pàrais* (àrd bhaile na Fràinge) an coingheall do Thear-

---

* Cogadh.

lach cùig mìle pund Sasunnach leis na cheannaich e cùig-ceud-diag gunna-glaice, agus ochd-ceud-diag claidheamh maille ri rud math fùdair, peileirean, spŏrun, biodagan, agus fichead gunna mòr. An nise rinn Tearlach gach ni deas air son "Taisdeal nan tonn dù-ghorm," agus na daoin' uaisle so mar ris ; a chiad fhear as còir dhomh ainmeachadh *Diuc Abhall* [a theich á Sliabh an t-Siorraimh sa' bhliadhna 1715, agus a bha mu'n àm sin 'san Fhràing air fògradh, ni a chum e bho shéilbh fhaotainn air oighreachd athar a thug Rìgh Seòras seachad da bhrathair a b' òige.] B'e càch—*Sir Tòmas Seridan*—*Sir Iain Dòmhnullach*, oifigeach a bh' anns an arm Spàinteach,—*Mr Kelly*, ministear Sasunnach, agus *O' Suilibhan*, oifigeach Eireannach a bh' anns an arm Fhràngach—*Mr Stricland*, duin'-uasal Sasunnach, agus *Aonghas Dòmhnullach*, tànaistear Thighearna Chinn-Locha-Mùideart a bha na *Bhancair* ann am *Părais*. Ma sheachd uairean 's an fheasgar, air an darra latha thar fhichead de dharra mios an t-Sàmhraidh, 's an t-sheana chunntais chaidh am Prionnsa agus an t-seachdnar dhaoin'-uaisle dh' ainmich mi air bòrd an *Doutelle*, long bheag chogaidh a fhuair e bho cheannaiche Fràngach, da'm b'ainm *Bhailsh*.

Air dhaibh gach goireas a nis fhaighinn air dòigh, sheòl an *Doutelle*, agus long-chogaidh eile da'm b'ainm an *Ealasaid*, a bha giùlan armachd agus treathlaich-chòmhraig a' Phrionns', air an dara latha do threas mios an t-Sàmhraidh. Air an cheathramh latha dhaibh air fàirge thainig long-chogaidh Shasunnach nam fradharc, agus loisg an Ealasaid oirre, ach mharbh an nàmhaid ma thuaiream da-fhichead fear de làmhan na h-Ealasaid, agus rinneadh uidhir dhochainn air a crannaghail 's gum

b' fheudar dh'i teicheadh air a h-ais do'n Fhràing le uil' armachd agus treathlaich-chogaidh a Phrionnsa! Ach cha tug sin air Tearlach pilleadh on a bha 'n saoirbheas fabharach: "chàraich e rithe gach seòl bréid-gheal," a dol air aghaidh le mòr mhisnich, agus deagh dhòchas gun eireadh nan Fineachan leis cho luath 's a ruigeadh e Albainn.

Air an taisdeal so chuir Tearlach uime deise mar òganach Albannach, a bhiodh a fòghlum na sagartachd 's an Fhràing, agus gu e-féin a chuir n'a bu mhò as aithne cha do bhearr e fhiasag bho 'n latha chaidh e air bòrd. Air an òidhche chuir iad ás gach tein' a's solus a chum 's gu'm b' ann a b' fhearr a sheachnadh iad aire nàimhdean no luchd-tòrachd a dh'-fhaodadh a bhi air an tì—air aon àm thainig long Shasunnach cho faisg orra ri àite teine, ach air ball dh' eirich ŏiteag chruaidh ghaoithe, agus bha long a Phrionnsa cho gleusta 's gun sheòl i gu grad á cunnard, agus cha b' fhada gus an dh' fhàg i fradharc an nàmhaid gu tŭr. Air an dara latha fichead de threas mìos an t-Sàmhraidh rainig iad cùl Leòghais, agus air dhaibh a bhi teannadh ri fearrann thainig iolaire mhòr riabhach a dh-itealaich os-ceann na luinge, agus thòisich i air *cumail suas* riu. B'e Diùc Abhall a thug an aire do'n fhir-eun air tùs, ach cha dubhairt e smid ma dhéibhinn le eagal gu'm biodh na daoin' uaisl' a cuir fuar-chràbhadh nan seana Ghàël as a leth; ach air dha féin agus do Thearlach a bhi spaidsearachd air clàr-uachdair na luinge as déigh an dinneir, agus an iolaire bhi sìr *chumail suas* ris an luing, thuirt e mar so ris a' Phrionns'—" Seall suas, faic an t-ian ud, Prionnsa na h-ealtain, an cuir fàilt' air do mhòrachd rìoghail, Prionnsa fir Alba, gu rìoghachd a shiunsir!"

Sheòl iad an sin a steach do chaol eadar Eireasca agus Uidhist a chinne-deas, agus air dhaibh fradharc-cuain a dheanamh air dà long Shasunnaich chaidh iad gu grad air tìr ann an Eireasca a' giùlan leo an cuid armachd agus gach treathlaich-chòmhraig eile bha aca. Chaidh am Prionnsa air ball a dh' ionnsaidh taigh tuathanaich a bh' anns an eilean sin, agus dh'innis an tuathanach dha gun robh Mac-'Ic-Ailein agus a bhrâthair, fear Bhaósdail, san àm an Uidhist, agus gun robh oighre Mhic-'Ic-Ailein, no Tighearn òg Chlann-Raonaill, mar a their cuid, air tìr-mòr ann am Mùideart. Cha luaithe chuala Tearlach so na chaidh e air ball gu taigh Fhir Bhaósdail, agus chaith e 'n òidhche maille ris an duin' uasal sin.

Air an ath mhadainn chaidh am Prionnsa g'a luing, agus cha robh fear Bhaósdail fada gun a thighinn air bòrd as a dheighidh. Mu'n ann so b'e fear Bhaósdail ard-chomhairleach a bhràthar, Mac-'Ic-Ailein, a thaobh e 'bhi le aois agus easlainnt neo-chomasach air a ghnoth-aichean féin a riaghladh gu ceart. Bha fios aig Tearlach air so, agus shaoil leis gun deanadh fear Bhaósdail gach ni bha na chomas gu Clann-Dòmhnuill a thogail suas na aobhar, ach cha do dhearbh a' chùis so 'bhi mar shaoil le Tearlach. Gun teagamh sam bith bha Fear Bhaósdail an deagh rùin do'n Phrionns', agus b'e fhior dhùrachd gu 'n soirbhicheadh leis na thuras do dh-Alba': ach a thaobh 's nach robh e ga fhaicinn na ghnothach coltach 'san àm a dhol a chogadh ri feachd Rìgh, le beagan dhaoine gun armachd, gun chosgais chogaidh, thug e chomhairl' air a Phrionns' pilleadh *dhachaigh* an taobh as an tainig e, gus an faiceadh e àm bu ghealltanaich' air buaidh a chosnadh: 'nuair a chuala Tearlach so thuirt e—" Is ann a tha mi air ùr thighinn *dachaigh*, agus

cha'n urra mi idir smuainteachadh air pilleadh an taobh as an tainig mi, tha mi làn-dhearbhta gu 'n seas mo chuid Gàëil dhìleas, chalma, mise." Thuirt fear Bhaósdail gu robh eagal air gu'm biodh e 'n aith-ghearr de chaochladh barail. Thuirt am Prionnsa gu 'n robh mòr earbs' aig' á Mac-Leòid Dhùn-bheagain, agus á Sir Alasdair Mac-Dhòmhnuill Shléibhte, dă cheann-taighe a b' urrainn dà-cheud-diag fear-claidheimh a thogail air am fearann féin uair sam bith a b' àill leo. Thuirt fear Bhaósdail ris gu'n robh na daoin'-uaisle sin a cuir *rompa* nach eireadh iad leis, ach gum bu mhòr bu dàch iad cuir 'na aghaidh. Chum so a dhearbhadh chuir am Prionnsa' teachdaire dh'ionnsaidh Shir Alasdair agus Mhic-Leòid, an sin dh' fheuch e, ach gu diamhain, ri iompaidh a chuir air Fear Bhaósdail gus na h-Uidhistich, agus na Mùideartaich, tuath-cheathairn a bhràthar, a thògbhail. Thuirt fear Bhaósdail ris gur ann a dh-fheuchadh e ri *stad-feachd* a chuir orra na'm faiceadh e iad féin togarrach air éiridh.

Ghabh Tearlach gu mòr gu cridhe fionnarachd Fhir Bhaósdail mu'n chùis, ach chum e air féin cho math a's nach do leig e bheag ris dheth a dhiombadh. Dh-òrduich e 'n long a chuir fa-sgaoil agus rinn e air son na mòr-thir. Chaidh fear Bhaósdail cunntais mhìltean leo air an luing, agus thug am Prionns' an ath ionnsaidh air gu Clann-Dòmhnuill a dhùsgadh, ach thuirt fear Bhaósdail na ceart bhriathran a thuirt e, 'nuair a labhair am Prionnsa' ris air tùs, ma thimchioll a ghnothaich. Chaidh fear Bhaósdail an sin na bhàta a bha 'n ceangal ri deireadh na luinge, agus leig e leis a Phrionnsa' buanachd air a shlighe mhi-ghealltanaich féin.

An àm dhaibh a bhi seòladh a dh'ionnsaidh na

Mòr-thìr bha 'm Prionns' anns a' cheart aigneadh anns an robh e an àm fagail na Fràing', a' cùir roimhe nach geilleadh e gus am "biodh fuil Shasuinn air fraoch Alba;" agus air an naoidheadh latha-diag de Mhìos dheireannach an t-Sàmhraidh leag e acair ann an Loch-nan-uamh eadar Mùideart agus Arasaig. Bha'n t-àite so anns na rùnaich e thighinn gu cala cho duaichnaidh, agus cho leith-oireach 's a b'urrainn e fhaotainn air feadh rìoghachd a shinnsir gu léir.

B'e cheud ni a rinn e an deighidh an acair a leagadh bàta 'chuir air tìr le litir a dh-ionnsaidh Tighearn' òg Chlann-Raonaill. Bha mòr earbs' aige gu'n robh an duin'-uasal sin ro eudmhor na aobhar, agus cha bu luaithe a fhuair e a litir na thainig e-féin, agus a dha charaid, Fear Ghlinn-Ealadail, agus Fear Dhailealea, agus dithis no thriùir de dhaoin' uaisl' eile gu baile beag, ris an canair Forsaidh, fa-chomhair an àit' anns an robh an long na laidhe. Tha fear dheth na daoin-uaisl' a' toirt a' chunntais so air an turas gu long a Phrionns'—"Air dhuinn gairm air a bhàta gu tìr thàinig i air ball agus ghiùlanadh sinn gu bòrd, ar cridheachan 'san am a' plosgartaich le h-éibhneas 'n-ar n'uchd, a' smuainteach gun robh sinn gu bhi a' thiotadh ann an comunn a Phrionns' òig, a bha sinn bho cheann-fada cho déigheil air fhaicinn. Air dhuinn dìreadh, fhuair sinn bùth air a thogail air clàr na luinge air a thuthadh le cainb agus bòrd mòr rìmheach 'na mheadhon, comhdaichte le iomadach seòrsa fìona agus deochanan laidir eile. Air dhuinn a dhol a steach do'n bhùth so dh'-fhàiltich Diùc Abhall sinn gu suilbhear', duin-uasal air na chuir sinn gu léir eolas latha Sliabh an t-Siorraimh. 'Nuair a bha sinn mar so a' gabhail naigheachd an Diùc

chaidh Tighearna Chlann-Raonaill, agus Tighearna Locha-Muideart a ghairm sios " fo bhòrd " far an robh am Prionns', agus dh-innseadh dhuinne nach faiceadh sinn a mhòrachd air an fhreasgar sin.

Thoisich Tighearna Chlainn-Raonaill air cuir an céill do Thearlach cho mì-choltach sa' bhiodh e dhaibh toiseachadh air cogadh, thuirt a charaid Tighearna Locha-Mùideart an nì cianda ach thoisich Tearlach air am brosnachadh suas le binn-bhriathran fileanta, deas, gum bu chòir dhaibh am Prionns', agus an caraid féin a chomhnadh an àm foirneart, ach le fior briathran blatha nach bu chearbaiche na sin chuir an dithis Thighearnan òga ìompaidh air-san, gun e bhi cho bras ann an gnothach cho cudthromach, nach biodh ann an eirigh a mach an aghaidh feachd Rìoghachd le prasgan de shluadh gun ionnsachadh ann an cleasan an airm, agus gun oifigich earbsach agus armachd cheart, ach léir-sgrios obann a thoirt a' nuas air ceann gach neach a tharladh na leithid de chumasg gun chiall; air dha na daoin-uaisl' a bhi mar so a comhradh, thainig Gàël òg dealbhach na làn armachd gu bòrd agus sheas e balbh ag eisdeachd le geur aire, conaltradh nan uaislean ris a Phrionnsa b'e 'n t-òganach so a thainig tànaisdear Thighearna Chinn-Locha-Mùideart, a thainig a dh'amharc na luinge gun fhios aige ro-laimh co bhà air bòrd. 'Nuair a thuig e gum b'e 'n coigreach a thainig a nuadh do'n tìr òighre rìoghail, dligheach Bhreatuinn, agus a chunnaic e nach rachadh a cheann-cinnidh no a bhrathair a chogadh na aobhar, chaochail e snuadh lăs a shùilean na cheann agus dh'fhàisg e ceann a chlaidheimh na dhòrn: an sin thug Tearlach an aire gu'n robh bruaillean air aigneadh, agus labhair e ris mar so,—" Nach éirich

thusa leam ?"—" éiridh, éiridh," (arsa Raonull òg, oir b'e so ainm,) " ged nach tàirneadh aon duin' eil an Albainn claidheamh 'na t'aobhar, tha mis ullamh gu bàsachadh air do shon." Air cluinntinn so do Thearlach thainig reachd na mhuineal agus deoir le ghruaidhean, agus thug e taing do'n òganach mhisneachail, agus thuirt e gum b' fhearr leis gu'n robh gach Gàël coltach ris, an 'nuair a chual' an dithis dhaoin'-uaisle eile so cha b'urrainn iad Tearlach àicheadh n'a b' fhaide.

Cha bu lugha na trì uairean de thìm a chaith Tighearna Chlann-Raonaill a' conaltradh diamhair ris a Phrionnsa fo chlàr, thainig e 'n sin do 'n bhùth far an robh a chàirdean a bha fad na h-ùine ga fheitheamh. Ma thimchioll leth-uair an deigh sin thainig gallan dìreach de ghill' òg a bha ro thlachdmhor a steach do'n bhùth, sgeudaichte le căsaig dhuibh, leine chaol, gheal, agus stoc geal *cambraic* m'a mhuineal agus bucal airgeid da dhùnadh, stocainean dubha, agus bucail bhuidhe umha na brògan, ăd dhubh agus sreang chorcraich m'a timchioll, agus ceann na sreinge ceangailte ri aon de phutanan na casaig. Cha luaithe chunna' mi 'm fiùran so na mhothaich mi mo chridhe le h-eibhneas a dìreadh suas ri'm shlŭgan, ach thuirt O'Brian, Pears-Eaglais a bh'air bòrd rium gur h-e bh'ann Easbuig Sasunnach a bha air son na Gàëil fhaicinn, dh' iarr O'Brian gun duine sinn bith a' bha na shuidhe éiridh, tharladh gum b'e mi-fhìn an aon duine bha na sheasamh an uair a thainig e steach, agus 'nuair a shuidh mi, rinn e suidhe làimh rium ; ach dh'eirich e suas le gradaig agus dh'iarr e orm suidhe an taice ris air ciste : air dhomh a shaolsainn 'san àm nach robh ann ach Pears-Eaglais labhair mi ris gu saor : Be chiad sheanachas a

rinn e rium, ma dhéibhinn mo dheise Ghàëlich—dh-fharraid e " an robh mi a' mothachadh fuachd anns an deise sin ?" fhreagair mi, gu'n robh mi saolsainn gur ann a bhidhinn fuar ann an déise sam bith eile. 'Nuair a chual' e so, rinn e fàite gàire, dh' fheoraich e'n sin, " cia mar a laidhinn ann 'san òidhche ?" Thuirt mi gu'n deanadh mo bhreacan-guaile gniomh plaide dhomh, agus sheall mi dha mar a dheanainn mi-féin a shuaineadh ann an uair a chaidlinn, thuirt e 'n sin, " nach bithinn ullamh gu eiridh na'n tigeadh baobhal 'n-am dhàil 'nuair a bhithinn am shuain." Thuirt mi ris, ri àm cogaidh no gàbhaidh eile gu'n suainneinn mo bhreacan cho fuasg-ailteach 's gum bithinn air mo bhuinn ann am priobadh nan sùl le claidheamh rùiste ann am laimh dheis, agus daga làn ann am làimh chlì. An deigh tuille conal-traidh mar so, dh'iarr e drama agus air dha fhaotainn dh-òl e oirn' uile mu'n cuairt agus dh-fhàg e 'm bùth.

Rè an latha sin agus an ath latha dh'fhan Tighearna Chlann-Raonaill maille ri Tearlach, bha Diùc-Abhall agus *Tòmas Seridan* a cuir an comhairle r'a chéile m̃a cia mar a b' urrainn iad a thoirt air a chuid eile dheth na Fineachan éiridh, a bha mu'n àm sin ma thuaiream dà-mhile-dhiag fear. Air an dara latha-fichead de mhìos mheadhonach an t-Sàmhraidh chaidh Tighearna Chlann-Raonaill agus Ailean Dòmhnullach bràthair do Thigh-earna Chinn-Locha-Mùideart, do'n Eilean-Sgiathanach far an robh Sir Alasdair Mac-Dhòmhnuill Shléibhte, agus Mac-Leòid. 'Nuair a dh' fhalbh na daoin' uaisle sin air an turas, chaidh Uisdean Dòmhnullach bràthair Fhir Mhòr-thir do'n luing a shealltainn air a Phrionns' thuirt an duin-uasal sin ri Tearlach " gum bu chòir dha bhi na fhaicheall nach robh e ro fhada bho *Ghearasdan*

Inbher-Lòchaidh, agus nach b' fusa dha căr na Caimbeulaich, na'n cluinneadh iad gu'n tainig e nall." Thuirt Tearlach " Cha'n eil eagal sam bith orm á aon ni dhiù sin." An sin labhair Uisdean Dòmhnullach ris mar labhair fear Bhaósdail, " gu'm b'fhearr dha pilleadh air ais do'n Fhràing," ach thuirt e-san " nach robh e air son e-féin a thilgeadh air muin choigreach, agus nach mò na sin a chuireadh e' dh'earbs' asda, ach á chàirdean féin, agus gun tainig e nise thoirt comais daibh air an càirdeas a thaisbeanadh, le' chòir thoirt air ais da bho nàimhdean, agus gur ann ac' a b'fhearr leis an onair a bhi sin a dheanamh, agus nach biodh aig Fràngaich ; no aig almharaich sam bith eile ri ràdh gun do thilg se e-féin air a chàirdean agus gun thréig siad e, agus gun b'eiginn da teicheadh uapa gu tìr choigrich,—a dh-aon fhacal, thuirt e, ged nach faigheadh e ach seiseir dhiùlannach dìleas a dh'éireadh leis gum b'fhearr leis teicheadh leo mar fhògarach feadh bheantaichean Alba no pilleadh air ais do'n Fhràing."

Air a chuigeamh latha fichead de' n mhìos thainig e air tìr as an luing agus an t-seachnar dhaoin'-uaisl' a thainig thar chuan leis maile ris. Chuir e chiad chăs air tìr-mòr na h-Alba' ann an Bòrghadal, baile fearainn a bhuineas do Mhac-'Ic-Ailein, a tha fagus do Lochnan-uamh ; am fìr mheadhon oirthire siar na h-Alba, a tha ma thuaiream ceud a's ceithir fichead mìle bho Dhunéideann.

Bha Tighearna Chlann-Raonaill, mar chaidh chean' aithris, mu'n àm so anns an Eilean-Sgiathanach, ach chruinnich caochladh dhaoin'-uaisle dheth na Dòmhnullaich mar gheard ma thimchioll a Phrionns', a thog a chairtealan ann an taigh Bhòrghadail. 'Nuair a smuain-

icheas sinn nach d'eirich ceann-cinnidh, air bith eile le Tearlach mu'n àm so, cha'n urra sinn gun a ràdh gun ghabh an teaghlach so mòran orra féin ; a thug fasgath a's biatachd do 'n Phrionnsa ; d'a uaislean, agus do cheud fear a bha mar gheard air a phearsa. Bha'm Prionnsa féin na shuidhe ann an seòmar mòr farsuinn as am faiceadh e a luchd-leanmhuinn a dh' aon sealladh. Aig a chiad bhiadh a ghabh iad 'san àite so, dh-òl Tearlach air an deagh shlàint' ann am Beurla, agus dh-òl a chuideachd ann an Gàëlig "*deoch-slàint' an Rìgh.*" Thaitinn sin gu ro mhath ris gach neach a bha lathair, agus dh' fharraid Tearlach ciod bu chiall da, 'nuair a dh'-innis iad dha, dh'-iarr e na briathran aithris a rithist, gus an ionnsaicheadh e-féin an cantainn, dh-òl e sin *deoch-slàint an Rìgh* ann an Gàëlig—dh'iarradh an sin deoch-slaint' a Phrionns' agus an Diùc òl anns a' chànan chianda, agus thaitinn e ro mhath ris na Gàëil, am Prionnsa' bhi cho toigheach air a' Ghàëlig.





## CAIBIDIL III.

TÒGBHAIL NAM FINEACHAN.

BHA'M Prionnsa fathast ann am Bòrghadal, agus fa-dheoigh thainig fios da ionnsaidh ; nach faigheadh e, aon chuid, còmhnadh bho Shir Alasdair Mac-Dhòmhnuill Shéibhte, no bho Mhac-Leòid Dhun-Bheagain, thiunndaidh a chùis a mach, dìreach mar thuirt Fear Bhaósdail ris air tùs a thachradh. Bha Donnacha' Foirbeis Tighearna Chuil-Fhodair, a bha na fhìr nàmhaid do na Stiùbhartaich, agus fad' air taobh Righ Seòras an deigh iompaidh a chuir a an dà cheann-cinnidh sin, gu'n chlaidheamh a tharruinn gu bràch ann an aobhar Rìgh Seumas ; agus an àite còmhnadh a dheanamh leis a Phrionns', is ann a chuir iad fios do Shasuinn gun tainig e nall do dh-Alba. Ghabh Tearlach gu mòr gu cridhe Sir Alasdair agus Mac-Leoid a' dhiultadh "éiridh ;" agus chunnaic na h-uaislean a thainig a nall as an Fhràing maille ris a chùis cho mi-choltach, 's gun tug iad a chomhairl' air an gnothach a leigeadh ma-làr, agus grad philleadh air ais, ach thuirt e-san mar thuirt e ri Uisdean Dòmhnullach—"Le seiseir dhiùlannach chalma dhìleas, theichinn mar fhògarach feadh bheanntaichean Alba, mas pillinn air m' ais do'n Fhràing."

Chuir e fios á Bòrghadail a dh'-ionnsaidh gach Ceann-Fine bho'n robh sùil aige ri cobhair fhaotainn, agus b'e a chiad fhear a thainig ga amharc Dòmhnull Cam-shron Loch-iall; agus air dha a chluinntinn nach tug e nall leis ach seachdnar dhaoine bha e 'cuir roimhe gun chuid, no gnothach, a bhi aige ri cogadh no strì, ged a bha e air son am Prionns' fhaicinn, chum iompaidh a chuir air tarruinn air ais agus an dùthaich fhàgail mu'n eireadh ni bu mhiosa dha, 'nuair a gheibheadh fir Shasuinn brăth air a dhol-a-mach. Air do Loch-iall a bhi air a thuras do Bhòrghadal a dh-amharc a' Phrionnsa, ghairm e anns an dol seachad aig taigh a bhràthar Iain Cam-shron an Fhasaidh-Fheàrna, thuirt a bhràthair ris nach bu chòir dha dhol n'a b' fhaid' air a cheann-turais, agus na 'n gabhadh e a chomhairle-sa gur ann a leigeadh e a rùin-eachd ris a' Phrionns' ann an litir, " Cha dean mi sin," arsa Loch-iall, " ged nach eil dùil agam eiridh leis a Phrionns' no còmhnadh sam bith a dheanamh ris, se 'n rud a's lugha dh' fhaodas mi dheanamh fhaicinn"—" O bhrathair!" arsa Fear an Fhasaidh-Fheàrna, "'S ann domhs' a's fearr as aithn' thu no dhut féin, ma leagas am Prionns aon uair a' shùilean òrt, bheir e ort gun dean thu gach aon ni is àill leis!" agus b' amhuil a thachair.

Air do Loch-iall Bòrghadal a ruidhinn chaidh e-féin agus am Prionnsa do Sheòmar diamhair, agus thoisich, am Prionns' air a bhrosnachadh, suas gu na Cama-Shronaich a thogail; ach thuirt Loch-iall ris gum b' fhearr dha faighidean a bhi aige gus am faiceadh e cothram n'a b' fhabharaich, thuirt Tearlach gun robh an cothrom math san àm, a thaobh feachd Shasuinn a bhi cogadh ri cumhachd na Fràinge, agus gu'n robh e làn-chinnteach gu'n ceannsaicheadh beagan Ghàël na bha

dheth an àrm-dhearg sa' cheart àm ann am Breatuinn. Thuirt Loch-iall, ged a bha sin mar sin, gum b' fhearr dhasan gun a bhi cho brăs, agus gum bu ghlice dha e-féin a chleith far an robh e, gus an cruinnicheadh a chàirdean, agus gu'n cuireadh iad an comhairle ri chéile, ciod bu chòir a dheanamh? "Cha dean mi sin," arsa Tearlach, "ann an ùin ghearr le beagan sluaigh sgaoil-idh mi mo bhratach rìoghail ri crann, agus théid sgeula feadh Bhreatuinn gu léir, gun tainig TEARLACH STIUBHART a nall a thagar crùn a shinnsir, ged a bhàsaichinn 's an oidheirp; agus fuireadh Loch-iall mu'n cuala mi m' athair gu tric a'g iomradh, mar a charaid' bu dealaidh, aig a bhaile, agus cluinneadh e bho chàch mar dh'eireas do'n Phrionnsa."—Air cluinntinn so, cha b' urra Loch-iall cumail air féin ni b' fhaide; agus labhair e mar so: —"Cha dean mi mar sin, ach bithidh mi air an aon diol ri'm Phrionnsa, agus gach aon duin eil air m' fhearann, as urrainn glas-lann a tharruinn ri sròin."

Chaidh Loch-iall dachaigh air ball, agus thòisich e air togail nan Canna-shronach, agus a chuid eile dheth a luchd-leanmhuinn ma dha thaobh Loch-Arcaig, agus rinn iomadaidh eile de'n na Cinn-Feadhna mar an cianda. Chaidh a nis' a shònrachadh, gun robh am Prionnsa gu 'bhratach a thogail ann an Gleann-Fionain* air an naoidheamh latha-diag de mhìos deireannach an t-Sàmh-raidh, agus chuir e air falbh litrichean air an t-sé-amh latha de'n mhìos sin a dh'-ionnsaidh gach Ceann-feadhna

* B'ann ris au iolaire theireadh na seana Ghàeil am "Fionan" [*fion-eun, no'n t-ian uasal*] chaidh am facal a nis atharrachadh gu fìr-eun, is e uasal is ciall do 'n fhacal *fion*, be fion-dheoch a theirte bho shean ris an deoch rìmhich ris an abair sin an diugh, *fion* a thaobh gum be na h-uaislean a bhiodh mar bu trice dha h-òl. "Fion-fhuil Chlann-Dòmhnuill," *se sin*, fuil uasal Chlann-Dhòmhnuill, &c.

fa-leth, iad da choinneachadh sa' Ghleann air an latha shònraichte. Bha Tighearna Chlann-Raonaill mu'n àm so air tighinn dachaigh as an Eilean-Sgiathanach agus thòisich e air cruinneachadh a chuid daoine féin.

Air an aon-latha-diag de mhìos dheireannach an t-Sàmhraidh, ghluais Tearlach bho thaigh Bhòrghadail, gu taigh Cheann-Loch-Mùideart a bha ma ma thuaiream seachd mìl' a dh' uidhe á Bòrghadal dh' fhan e' an sin gus an t-ochdamh latha diag, agus an sin chaidh e ann am bàta gu taigh Ghlinn-Ealadail, àite còmhnaidh uachdarain eil de Chlann-Dòmhuill, ri taobh Loch-Seile. Dh-fhàg e Gleann-Ealadail air an ath mhadainn le coig thar fhichead fear ann an trì bàtaichean, agus chaidh iad air tìr air taobh sear Loch-Seile faisg air an àit' anns an, robh e gu shuaicheantas a thogail.

Bha nam Fineachean a nis a' *cruinneachadh* gu brăs as gach taobh, agus chìte prasganan dhaoine fo'armachd a tional as gach àird, a' gearradh aithghearra-talmhainn thar mhonaidhean, a's bhealaichean gu Gleann-Fionain, ma aon uair sa' mhadainn rainig Tearlach féin agus a cuid uaislean an Gleann. Thuit a mhisneach gu làr, cha d'fhuair e roimhe ach ma thuaiream ceud fear-feachda agus na h-urraid de mhnathan sa' chlann a chruinnich gu sealladh dheth a mhòrachd fhaicinn. Fa-dheoigh, ma uair an deigh mheadhon latha chualas creagan dà-thaobh a Ghlinne, a co-fhreagairt do sgăl nam feadan, agus do thòrman nan dŏs; agus m'a chairteal na h-uarach chunncas a tighinn thar fàireadh, bho sheachd gu ochd ceud Cam-Shronach na'n làn àrmachd agus nan deiseachan ballabhreac, deich pìobairean fichead a' cluich "*Cruinneachadh nan Cam-Shronach*" agus dà fhichead fear dheth an àrm-dhearg, a cheap iad m'an 'Chorpaich aca gan

iomain rompa gu siùbhlach a nuas am bruthach gus na stad iad air réidhlean a ghlinne fa-chomhair Thearlaich.

Be'n t-àite thagh iad a chum an t-suaicheantais a thogail ri crann, uchdan beag a th'ann am meadhon a Ghlinne; dh'eirich Diùc Abhall na sheasamh air an uchdan so, agus dithis dhaoine 'cumail taice ris, oir bha e fann le euslaint'; sgaoil e sin ri gaoith nam beann a "bhratach sholais" a b'ann an ùin' ghearr gu uamhas agus truaighe a sgaoileadh feadh ghleanntaichean sìochail na h-Alba. Bha bhratach mhòr àluinn so air a deanamh de shioda dearg agus ball geal sròil na meadhon, air an robh dealbh *crùn rìgh* agus *ciste-laidhe ;* chuir na Gàël fàilt' air a bhrataich so le sgal cheud seannsair; a's chrathadh mhìle bonaid,a's caithream mhòr éibhneis. Thòisich Diùc Abhall an sin ri innse an t-aobhar mu'n do thogadh a' bhratach; agus mu'n do chruinnich na treun-laoich.—Thuirt e gun tàinig Prionnsa Tearlach a nall le òrdugh athar, Rìgh Seumas, a thogail a shuaicheantas rìoghail ri crann ; a chum a dhlighe air rìoghachd a shinnsir a dhainneachadh, agus a thàirge mathanas do gach neach a rinn roimhe so âr-a-mach, no tuath-shreup na aghaidh ; nan druidheadh iad a nise ri mheirghe, agus an àirm a thogail na aobhar, a chum a chrùin a thoirt a dh' aindeoin fir Shasuinn, agus saorsa chosnadh do dh-Alba. An deigh do'n Diùc an sgùilm so a labhairt ; chaidh a bhratach a ghiùlain far an robh Tearlach na sheasamh, agus leth-cheud Cam-Shrònach mar ghèard oirre.

An ceam da uair an deigh sin, thainig Mac-Dhòmhnuill na Ceapach le trì cheud Abrach nan ceann. Tacan an deigh sin thainig prăsgan de Shiol-Leòid : agus chàmpaich air an òidhche sin féin ann an Gleann-Fionain, ma thuaiream dà-cheud-diag fear.



## CAIBIDIL IV.

### ULLACHADH AN AIRM DHEIRG.

MU'N àm so bha Rìgh Seòras far' bu chuimhe dha 'bhith, ann a' Hanobhar tìr dhùchasach a shinnsir féin, agus bha cuid de Shasunnaich a cuir as a leth gu'n robh e n`a bu tlŭsmhoire ris an Rìoghachd sin, na bha e ri Breatuinn. Bha e mar gum biodh e caoinshuarach ma déibhinn.

Fad rè an t-Sàmhraidh bha fathunn air feadh na Gàëldachd gu'n robh am Prionnsa gu thighinn a nall mu'n tigeadh an t-Sămhainn ; ach cha chuala luchd-muinntir an Rìgh an Dunéideann smid dheth gus an dara latha de mhìos dheireannach an t-Sàmhraidh, agus gun sheall Tighearna Chuil-Fhodair litir a fhuair e bho dhuin-uasal Gàëlach do Shir Iain Cope, ceannard an airm-dhéirg.

Mu'n àm so, bha Iain Cope air a mheas na cheannfeachda cho ionnsaichte agus cho misneachail 'sa bha ann am Breatuinn gu léir ; agus bha aige fo chomannd ann an Alba' dà réiseamaid thrùpairean each, dà réiseamaid iomlan de shaighdearan coise, agus cùig cuideachdan diag de chaochladh réiseamaidean eile, a bha sgaoilte feadh bhailtean mòra na h-Alba: bha iad a nis' air an

gairm ri chéile chum am Prionns' agus na Gàëil a choinneachadh agus a chăsg.

Dh-òrduich luchd-comhairl' an Rìgh do dh-Iain Cope a' Ghàëldachd a ruidhinn gun stad, a chum na Gàëil a chumail air an ais, mu'm faigheadh iad ùin' air fàs ni bu liommhoire agus ni bu treise. B'e Tighearna Chuil-Fhodair a h-aon de 'n luchd-comhairle; agus ged do bha e an aghaidh Thearlaich, agus na fhìr charaid do Rìgh Seòras bha mòran dheth a luchd-dàimh a's eòlais, agus dheth a chairdean féin chean' air eiridh leis a' Phrionns', agus shaoil leis gu 'n deanadh sealladh de dh-Iain Cope agus dheth fheachd "sgapadh nan cearc breac" air na Gàëil, agus gu'n leigeadh iad a chùis ma-làr mas lasadh fraoch cumhachd na Rìoghachd nan agaidh, a thaobh gu 'n robh cinnt aige, nach robh tearnadh air an son, nan cailleadh iad air a' cheanna ma dheireadh. Rainig an t-òrdugh so Sir Iain Cope ann an Dunéideann, air an naoidheamh latha-diag de mhìos dheireannach an t-Sàmhraidh; a cheart latha anns na thog Tearlach a bhratach ann an Gleann-Fionain. Dh' falbh Iain Cope air a' cheart latha sin do Shrùidhleadh gu e-féin a chuir air ceann an àirm.





## CAIBIDIL V.

TURAS IAIN CHOPE GU TUATH.

DH'FHALBH Iain Cope air a thuras do'n Taobh-tuath air an fhicheadamh latha de mhìos dheireannach an t-Sàmhraidh le ceithir cheud-diag fear-feachda, a fàgail an dà réiseamaid thrùpairean ann an Dunéideann, a thaobh is nach b'urrainn na h-eich triall thar mhonaidhean a's bhealaichean. Thug a leis ceitheir ghunnaidhean mòra, agus mìle mosg air son nan Gàël a bha e'n dùil a dh' éireadh leis mar bhiodh e dol air aghaidh. Bha dròbh mhòr mhărt ga h-iomain an deigh an àirm agus prăsgan fheòladairean, air son a bhi spadadh mar shluigeadh an fheachd! Thug e leis mar an cianda lòn fhichead latha de dh-aran, nì a chum obair seachduin ris na bha de dh' fhuineadairean ann an Dunéideann, an Léibhte, agus an Srùidhleadh!

Cha deach e n'a b'fhaide na Crùidh' air an latha ud, oir b'éiginn da fuireach sa' bhaile sin gus an tigeadh ceud sac eich de dh'aran a dh'fhàg e na dheighe ann an Srùidhleadh suas ris. A Cruidhe chuir e teachdaireachd gu Morair Ghlinn-Urachaidh agus gu caochladh eile dheth na tighearnan Gàëlach iad an cuid daoine thogail an aobhar Righ Deòrsa. Ged nach d' éirich na daoin' uaisle sin leis a' Phrionns' le eagal gun cailleadh iad am cuid fearainn dhiùlt iad cobhair no còmhnadh a

dheanamh ri Iain Cope, ach Morair Ghlinn-Urachaidh na aonar, air an aobhar sin thainig air Sir Iain seachd-ceud dheth na mosgaidean a thug e leis, an earalas gu'n eireadh na Gàëil leis, a philleadh air an ais gu Sruileadh. A nis chunnaig Iain Cope gum bu diamhain da dòchas a bhi aige gu'n eireadh na Gàëil Pheairteach leis mar a shaoil e air tùs, ged a b' ann nan earbsa a dh'fhàg e Dunéideann le feachd cho lag ri ceithir cheud diag fear, agus bu mhiann leis pilleadh air ais gu Sruidh-leadh, mar be luchd-comhairl' an Rìgh a bhi ga bhros-nachadh cho dian air adhart.

Air an dara latha fichead rainig e Amul-Rìgh, agus Drochaid-Thatha air an treas latha fichead rainig e Tranphuir, agus air a chùigeamh latha fichead Dail-na-Ceardaich. Na h-uile latha mar a bha e dol air adhart, bha e faicinn na cùise na bu mhi-choltaiche, an rathad a fàs n'a bu mhiosa, agus sluagh na dùthcha 'fàs ann an droch rùin da, ghoid iad na h-eich a bha giùlan a chuid bidhe air an òidhche ; leis an sin, b'eiginn da na ceudan de a chuid pŏcachan arainn fhagail air a chùl, agus na daoine ris an d'earb e'n t-aran so, ged do gheall iad a chuir ann a' dhéigh ; thug iad a cheart aire, nach d' rinn iad sin, gus an deach e dholaidh. A rithist an uair a dh'fharraideadh e naigheachd ri aon de mh-uinntir na dùthcha mu'n Phrionnsa bheireadh iad dha tuairisgeul breugach fo sgàile càirdeis, air chor is fa-dheoigh nach b'urrainn e facal a theireadh iad a chreid-sinn, araon bho uasal no chumanta.

'Nuair a ràinig Iain Cope Dail-na-Ceardaich thachair e ri daoin-uasal a chunnaic feachd Thearlaich ann an Gleann-Fionain, be'n duine so a thug a chiad naigh-eachd chinnteach dha mu thimchioll an fhir àireamh

shluaigh a bh' air eiridh leis a Phrionns' ; bha iad mu thuaiream ceithir cheud diag, an uair a dh'fhag e-san iad, agus chual' e gun robh iad mu'n àm so, deich ceud thar fhichead an àireamh agus gu'n robh iad ann an ùin' ghearr gu séilbh a ghabhail air Coire-Ghearraig. Thainig fios eile dh'ionnsaidh Iain Chope gu'n robh pàirtidh mhòr Ghàël ga fheitheamh aig Drochaid *Shnug-Borgh*, asraidh cho cunnartach 'sa bh'anns an dùthaich gu léir: agus gun robh pàirtidh eile gu iathadh mun cuairt da bho làimh na h-àirde n'iar, a chumadh e, mar gum b'eadh, eadar dha theine, agus a réir gach coltais gu'n robh e-fein agus fheachd gu bhi air an tŭr sgrios!

Bha'n t-arm-dearg mu'n àm so air ruidhinn Dail-Chuinnidh ann am Bàideanach, ma thuaiream fichead mìle bho bhraighe Choire-Ghearraig: agus chuir an naigheach so Iain Cope ann a leithid do ghiorraig 's gun chuir e-féin agus a chuid oifigich an comhairl' r'a chéile, ciod bu chòir dhaibh a dheanamh; agus ciod an t-shlighe air 'm bu chòir dhaibh triall? Dh'aontaich iad uile gu'n robh a dhol thar Coire-ghearraig do-dheanta, agus gun robh fuireach far an robh iad gun tairbh sam bith, a thaobh gum faodadh na Gàëil ròidean eile ghabhail agus na Machraichean Gallda thoirt orra; air an aobhar sin se shònraich Iain Cope Inbheirneis a thoirt air, far an robh sùil aig ri prasgan Chaimbeulach, Rothach, agus Chatach, g'a choinneachadh, agus leis an so, bha e smuainteachadh nach gabhadh na Gàëil a dhànadas orra a Mhachair a ghabhail air eagal gu'm fàgadh iad an Dùthaich féin fo mheachain an nàmhaid. Rainig an t-àrm-dearg air éigin Inbheirneis air an naoidheamh latha fichead de'n mhìos, gun fhois aon latha ghabhail bho'n uair a dh'fhàg iad Cruidhe.



## CAIBIDIL VI.

### TURAS NAN GAEL GU GALLDACHD.

ANN an Gleann-Fionain far na thog Tearlach a bhratach air an naoidhamh latha diag de'n mhìos, chaith e-féin agus a luchd-leanmhuinn dà latha, ri òl agus ri aighear, ri ceòl agus ri dàmhs. Dh' fhalbh e as a' sin gu Ceann-Loch-iall agus chaidil e air òidhche di-h-aoine anns an Fhasadh-Fhearna, agus air dha fios fhaotainn sa' mhadainn gun tainig Long-chogaidh gu *Gearasdan* Inbher-Lòchaidh ghabh e thar a bhealach thun na Mòidhe, baile beag leis na Cam-shronaich. Bha e nise faotainn naigheachd gach latha ma dhéibhinn Ian Chope bho shaighdearan Gàëlach a bha ruith air falbh as an arm-dhearg air an òidhche, a chum an cairdean féin a chòmhnadh an àm feuma. Air an t-sia-amh latha fichead chaidh e thar abhainn Lòchaidh, agus aig an drochaidh iosail thainig da cheud as trì fichead de Stiùbhartaich na h-Apunn na chodhail, agus Stiùbhartach Aird-seil' air an ceann; stad an fheachd an òidhche sin aig taigh-òsda Leitir-Fhionnlaidh ri taobh Loch-Lòchaidh. Mu mheadhon òidhche thainig teachdaire bho Ghòrdanach Ghlinne-Bucaid gu'n robh Iain Cope a teannadh ri Bàideanach le rùin a dhol thar Coire-Ghearraig. Air ball ged a bha'n òidhche stoirmeil agus

ro fhliuch, thug am Prionns' òrdugh do'n fheachd iad a dhol agus séilbh a ghabhail air bràighe 'Choire, agus chaidh e-féin gu caisteal Inbher-Garaidh far na chaith e' chuid eile de'n òidhche.

Moch sa' mhadainn thainig Frisealach Ghortulaig gu Caisteal Inbher-Garaidh, air teachdaireachd dhiamhair bho Mhorair Sìm Ceann-Cinnidh nam Frisealach, a dh' iarraidh air a' Phrionns' a leisgeul a ghabhail air son gun e thighinn ga amharc, a thaobh e bhi lag le aois: anns an àm cheudna ag iarraidh air Tearlach a dhol do Shrath-Tharacaig a chum na Frisealaich a thogail.

Air an ath mhadainn, a b'e an seachdamh latha fichead de'n mhìos, am feadh a bha'n t-arm-dearg air an turus do dh' Inbheirneis, chaidh Dòmhnullaich Ghlinne-Garaidh agus Granndaich Ghlinne-Moriston gu bràighe choirre Ghearraig far an robh na Gàëil eile san àm cruinn. Rinn sin armailt a' Phrionns' ma thuaiream ochd-ceud-diag fear an àireamh. Sa' mhadainn an uair a dh'eirich am Prionnsa thoisich e air cuir uim' a dheise Ghàëlich, agus air dha bhi ceangal barr-iall' a bhròg, thuirt e gun robh dòchas aige gum biodh greim aig air amhaich Iain Chope, mas deanadh a rithist am fuasgladh !

Air tùs, b'e miann nan Gàël gun gearradh iad Iain Cope agus a dhaoine " cho mìn ri biadh eun," ach air dhaibh an Garbh-àth-mòr a ruidhinn dh' aontaich iad gu léir gum b' fhearr dhaibh leigeil do Chope a dhol do dh' Inbhernis, mar a shònraich e; agus gun tugadh iad féin Machair nan Gall orra gu Dunéideann a ghlacadh.

Mar bha na Gàëil a triall gu Galldachd, is gann gun robh gleann, no bealach, gus an robh iad a tighinn anns nach robh leasachadh sluaigh a dol ri'n àireamh, ach am

feadh a bha'n tuath ag éiridh, bha na h-uachdaranan a teicheadh air falbh, no a fuireach as an rathad, mar sin dh' fhàg tànaistear Dhiùc Abhaill (do'n tug Rìgh Seòras òighreachd athar) Caisteal Bhlàir. Uime sin ghabh am fìor oighre a bha air fògradh sa' Fhràing, agus a thainig a nall maille ris a' Phrionnsa, séilbh air mar a chòir féin; agus chaith e-féin a's Tearlach agus uile chinn-feadhna nam fineachan an òidhche sin gu sòghar ann an Caisteal Bhlàir ann am fìor aigneadh. Ann an so dh-òl Tearlach air slàinte gach ceann-finne fa leth, ann am fior Ghàëlig, a dh'ionnsaich e le thainig e dh' Alba. Air dha fios fhaotainn gu'n robh muinntir na dùthch' air son sealladh dheth a mhòrachd fhaicinn chaidh e mach air leth-oir a's na h-uaislean gus an d'fhuair iad sealladh dheth.

Air an lath-air-na-mhàireach thòisich am Prionnsa air àireamh a shluaigh agus dh'ionndrainn e cuid mhath ás an àireamh; air ball chuir e cuid dheth na h-oifigich ga'n greasad air aghaidh, agus thuig e gur h-e fearg a ghabh iad air son an cumail bho thòiseachadh air feachd Iain Chope, a thug orra fuireach air deireadh! Dh'fhan e air an àm sin dà latha ann an Blàr-Abhall, agus thainig Tighearna Narainn agus caochladh de Chinn-feadhna eile le'n luchd-leanmhuinn a chum a chuideachadh, maille ri prăsgan gasda de Chlann-Dònnachaidh. An sin ghluais a' mhòr-fheachd sios Blàr-Abhall agus stad iad an òidhche sin ann am Dun-chaillean agus air an ath latha ghabh Tearlach a dhinnear ann an taigh Narainn, a tha ri taobh an rathaid eadar Dun-chaillean agus baile Pheairt.

Ma fheasgar ràinig e-féin agus an t-àrm baile Pheairt agus ghairmeadh Rìgh-Seumas na Rìgh air Breatuinn

agus Tearlach na òighre rìoghail air a chrùn. An sin thainig a charaid dìleas féin, Diùc Pheairt agus caochladh dhaoin-uaisle eile chuir fàilt air. Bha Tearlach san àm sinn air éideadh ann an deise ghrinn Ghàëlich de bhreacan dearg nan Stiùbhartach air a ghréiseadh le òr boisgeanta; thug tlachdmhoiread a phearsa agus sgéimh a dheise air mòran de shluagh a bhaile a leantainn le luath-ghair éibhinn, a's bualadh bhăs, gus na ràinig e a chairtealan a bha e gu ghabhail an òidhche sin ann an taigh dùin'-uasail sa' bhaile. B'e so a' chiad bhaile mòr a ràinig Tearlach an Albainn agus gu dearbha bha na h-uile cheann-fath aig' a shaoilsinn gu'm be bheatha ged' theich mòran de luchd-riaghlaidh a bhail' air falbh chum a mhòrachd a sheachnadh, air eagal, mur biodh e sealbhach anns na ghabh e oslàimh gun coisneadh iad dhaibh féin diomadh Rìgh Shasuinn. B'ann air latha féille a ràinig Tearlach Peairt; agus le feachd nan Gàël, agus muinntir na féille, bha'm baile cho dùmhail is nach d' fhuair cuid mhòr dhiu fo fhasgath taighe air an òidhche sin.

Air an latha màireach chuir am Prionnsa' pàirtidh air falbh do Dhun-Diagh agus Tighearna Chlann-Raonaill agus Fear na Ceapaich air an ceann; ràinig iad am baile sin ann an glasadh an latha, agus ghlac iad dà long bheag chogaidh a bha 'n-an laidhe anns an acairseid anns an robh mòr armachd a bhunadh do 'n rìgh, maille ri phailteas fùdair a's pheileirean; ghiùlain iad so air ball suas do Pheairt gu feum an airm Ghàëlich.

Faodaidh mi ann an so innse gur an do "Chreideimh an t-Shagairt," mar their iad ris, a bha caraid dealaidh a Phrionnsa, Diùc Pheairt. A thaobh a mhàthair a bhi dheth na chreideamh sin, choisinn sin da mòr

ghamhlas bho dhaoin' eil a bha de mhuthadh beachd. Goirid ro'n àm so; feadh a bha 'm Prionns' ann an Dùthaich Chlann-Raonaill, thainig òrdugh bho chùirt Rìgh Sasuinn Diùc Pheairt a ghlacadh; agus ghabh dà dhuin'-uasal Ghàëlach a bha nan oifigich anns an arm-dhearg, Pàdruig Moireach Uchd-oir-thìre, agus fear do Chaimbeulaich Inbhearaora os-làimh sin a dheanamh, air dòigh, faodaidh mi ràdh, nach robh ro chliùteach dhaibh féin,—Chuir iad fios thun an Diùc gun robh iad air son an dinnear a ghabhail maille ris 'na thaigh air latha àraid: chuir an Diùc fios thuca, gu'm be'm beatha uair sam bith a thigeadh iad, agus gum biodh e-féin air an cinn. Fa-dheoigh thainig na h-oifigich fhoillcil so, agus cha luaithe fhuair iad crathadh an fhir de làimh mhìn chàirdeil an Dùic na chuir iad an céill an teachdaireachd, agus an turas mu'n tàinig iad : dh'iarr iad air an Diùc a bhi mach còladh riu. Thuirt an Diùc ged a bha'n t-òrdugh sin cruaidh gu'n robh e' faicinn gu'm b'fheudar dha 'fhreagairt, agus dh'iarr e comas orra a dhol do rùm beag cùil a bha dheth an t-sheòmar, anns an robh iad gus an dìnnear a ghabhail, ag ràdh 'nuair a chuireadh se e-féin na uidheam an sin gu'm falbhadh e leo. Shaoil na slaoightearan nach b'urrainn e teicheadh gun fhios daibh, agus thug iad comas da sin a dheanamh; chaidh an Diùc còir sios air staidhre cùil a bha treòrachadh tro leas a bh'air cùl an taighe agus dh'imich e gus an d'fhuair e gu badan beag dlù coille bha faisg air. Ged a bha geard dheth 'n arm-dhearg a' freiceadan mu thimchioll an taighe, gu sealbhach cha do mhothaich a h-aon diù dha. Cha deach e fad air astar gus na thachair fear dheth a chuid each féin ris, agus ged a bha e gun srian gun diallaid chaidh an Diùc air a mhuin, agus cha do lasaich

e eang gus an d'ràinig e taigh a charaid Mr. Moraidh Obair-Charnaig. 'Nach ceart a thuirt am facal,—" Gur feumail a dhol air each mall 'san àm nach faighear an saoidh." Cha tug an Diùc roi 'n àm so ceannfath sam bith do mhuinntir Sheòrais air a ghlacadh ; nan tugadh cha 'n fhaigheadh iad cho faisg air sa fhuair iad: 's e'n aon ni mu'n robh iad air son a chuir fo ghlais, fios a bhi aca gum bu duine cumhachdach e aig an robh mòran luchd-leanmhuinn agus shaoil iad a chumail an làimh gus an rachadh an dara taobh dhaibh féin 's do Thearlach ; ach 's ann a bhrosnaich an ionnsaidh mhi-fhearail so a thugadh air e gu eiridh le fraoch agus graide: agus ann am beagan laithean thog e a chuid daoine ann an aobhar a Phrionns', a bha mu thuaiream mìle fear ann an àireamh, agus dh' fhalbh e-féin air an ceann.

Feadh a dh' fhan Tearlach ann an Peairt thainig iomadach ceann-cinnidh le'n cuid daoine ga ionnsaidh, Tighearna Shrath-Ailein sa' chuid daoine ; Tighearna Ogailbhi, mac Iarl' Airlie, agus a dhaoine ; Tighearna Shruthain agus a dhaoine ; Iain Ruadh Stiùbhart Chinne-Chàrdain agus Stiùbhartaich bhraigh Pheairt : agus mòran de thuath Dhiùc-Abhaill ; Morair Seòras Moireach le feachd ro lionmhor dheth a chinneadh féin. Bha Morair Seòras na leth sheann-duine mu'n àm so. Bha e ann am blàr Sliabh an t-Siorraim sa' bhliadhna 1715. Bha e na shaighdear ro fhòghluimte ann an dòighean an airm ; bha uidhir a' dh'earbs' aig Tearlach ás a sheòltachd is gu d' rinn e ard-sheanalair dheth thar chàich gu léir.

'Nuair a ràinig Tearlach Peairt cha robh aige na sporan ach aon *ghinni* òir. Air an aobhar sin dh-òrduich

e buidheann dheth a shluagh a chuir air feagh gach baile mu'n cuairt a thogail airgeid cìse : mar so thrus e rud math airgeid, agus chuir cuid de dhaoin-uaisle Dhun-éideinn beagan airgeid da ionnsaidh. Thog e ann am baile Pheairt féin cuig-ceud Pund Sasunnach.

Dh'fhan Tearlach ann am Peairt ochd laithean a' trus-adh airgeid agus a' togail dhaoine, agus bha Morair Seòras Moireach a' cuir an airm ann an òrdugh, agus a' toirt beagan ionnsachaidh dhaibh mar dheanadh siad iad-féin a ghnàthachadh ri uchd catha; agus fhuair e màlaidean cainbe air an deanamh, a h-aon do gach saighdear, anns an giùlanadh iad an cuid mine oir cha b'uirrt' an fheachd so a chumail suas air dòigh sam bith eile le cion cosgais.

Air di-Dòmhnaich an t-ochdamh latha de mhìos meadh-onach an Fhoghair chaidh am Prionnsa agus a chuid uaislean do'n eaglais, agus tha e air aithris gum b'e sin a chiad Searmoin Phrostanach a chual' e riamh. Am feadh a dh' fhan e ann am Peairt bha e còir, caoimhneil ris gach duine rachadh na'chainnt, agus thug e litrichean-rathaid, no cead-siubhail, do dh'ioma fear de luchd na féille 'chum is nach glact' iad féin no'n cuid, mar bhiodh iad a triall dachaigh gu'n ionadan comhnaidh fa-leth. Am measg chàich thainig ceannaiche mòr Lunnainneach a dh'iarraidh litir-rathaid air, agus an uair a thug e dhà i dh'iarr e air a bhi 'g innse do na Lunnainnich nach b'fhada gus am faiceadh iad Tearlach Stiùbhart agus na Gàëil ann an cùirt an Righ an Lunnainn.



## CAIBIDIL VII.

### TURAS A PHRIONNS' A' DHUNEIDEANN.

AIR di-ciadain an t-aon latha-diag de mhìos mheadhonach an Fhoghair dh' fhàg Tearlach agus armailt Peairt, agus rinn iad air son Dhunéideinn. Tha 'n dà bhaile mhòr' sin ma thuaiream dà-fhichead mile bho chéile, agus be'n rathad bu dìriche agus a b' aithghearra dhaibh a dhol thar Port na Bann-righ; ach thug muinntir Dhunéideann mu'n ăiridh na bàtaichean aisig gu léir a tharruinn suas air taobh deas a Phuirt,—ach ged a bhiodh iad air faighinn nam bàtaichean deas air an cinn, 's gann a b'urrainn iad an t-aiseag a ghabhail gu'n chall sluaigh, oir bha trùpairean Choirneil Ghàrnaileir ga feitheamh air taobh Dhunéideinn de'n Phort; agus cha bu mo a b'urrainn iad teine an luingeis-chogaidh a bh'air an acair am bun a' chaoil a sheachnadh: mar sin thàinig orra a dhol timchioll ceann a chaoil, agus gabhail a mach air àth na h-aibhne os-ceann Shruileadh. Nuair a rainig iad Dùnblathain thàinig tri fichead de Dhòmhnullaich Ghlinne-Comhann nan ceann, agus dà fhichead fear de Chlann-Ghriogair Ghlinne-Càrnaig fo chomannda Sheumais mhòir Mhic-Ghriogair, mac do Rŏb Ruadh. Dh'-fhan am Prionnsa latha ann an Dunblathain a' feitheamh gus an tigeadh cuid dheth na daoine a dh' fhàg iad ann am

Peairt suas riù: ma fheasgar an dara-latha diag chàmpaich an t-àrm gu léir ma uidhe mìle air taobh deas Dhunblathain.

Air di-haoine an treas latha diag thriall an t-àrm gu àth na Friù, àite tana dheth an abhainn, ochd mìle os-ceann Shrùidhleadh. Bha iad am beachd gun robh trùpairean Choirneil Ghàrnaileir gu coinneamh a thoirt dhaibh aig a bhial-àth, a chum am pilleadh, ach cha tug. Gus an t-àm so bha na Gàëil ann an dùthaich anns a robh gach cothrom ac' thar an arm-dhéarg, ach air a mhachair chòmhnaird réidh bha gach cothrom aig na dearganaich orrasan, a thaobh gur ann le 'n cuid mŏsgaidean a dheanadh na Sasunnaich euchd sam bith. Air an aobhar sin chomhairlich cuid dheth na h-oifigich Ghàëlach do Thearlach fuireach bharr a chòmhnaird, agus fantainn sa' gharbhlach gus an tigeadh an t-àrm-dearg air aghaidh; ach cha tug Tearlach éisdeachd da'n comhairl. Air dhaibh a thighinn thun a bhial-àtha thug Tearlach a chlaideamh á thruaill, agus, a' nochdadh a bharra ri taobh thall na h-aibhne, thug e' dhian leum anns an t-sruth, agus air bheag spàirne chuir e'n àth gu fearail agus lean an armailt gu léir as a dheigh. A thaobh na slighe so a ghabh na Gàëil, cha robh fios aig na Goill, co dhiù a bha rùn orra dhol do Dhunéideann na Ghlasacho. B'e Glasacho gu mòr bu shaibhire na Dunéideann, agus bha na Galla-bhodaich a' saoilsinn gun robh gamhlas aig a' Phrionns' do muinntir Ghlascho a thaobh iad a bhi bho shean ann an nàimhdeas d'a shinnsir, Stiùbhartaich rioghail Alba. Ach a thaobh gu'm be Dunéideann àrd bhaile mòr na rìoghachd, far an robh lùchairt a shinnsir, chuir Tearlach roimhe a ruidhinn gun dàil: agus air dha pàirtidh a chuir do Ghlasacho a thag-

airt cùig mìle diag pund Sasunnach de dh' airgead cìse bho cheannaichean, agus bho dhaoin'-uaisl' eil' a bhaile ; thriall a mhòr-fheachd gu Dunéideann.

Air an ath latha ghabh na Gàëil turas-timchill gu taobh deas Shrùileadh a chum a's gu'n seachnadh iad teine ghunnaidhean mòr' a chaisteil. Air a chuairt so, ghabh am Prionnsa thar faich' Allt-a-Bhonaich, far an tug a roimh-sheanair, *Brus*, a bhuaidh a mhaireas mar chliù-shiorruidh air treubhantas laoch chruadalach na h-Alba. Chaith e'n òidhche sin aig Allt-a-Bhonaich ann an taigh Shir Uisdean Mhic-Phàdruig, duin'-uasal a bha ro eudmhor na aobhar, agus laidh an armailt rè na h-òidhche air réidhleach Shàchaidh, far an deach Rìgh Seumas an III. a mharbhadh sa' bhliadhna 1488 le iochdaranan tuath-shreupach féin. As an ionad so chuir am Prionnsa teachdaireachd gu daoin'-uaisle Shrùileadh, ag iarraidh orra biadh a chuir a dh' ionnsaidh na h-àrmailt, agus thug iad grad freagairt da òrdugh.

Air a chùigeamh latha diag, ghluais an t-arm a chum na h-Eaglaise-brice, agus laidh iad rè na h-òidhche measg phreasan bealaidh air taobh sear taigh Chala-sraid anns an robh Iarla Chill-Màrnoc a chòmhnaidh: rinn an diun'-uasal sinn beatha Thearlaich gu fiùghantach, fialaidh, agus dh'-innis e dha gun robh trùpairean choirneil Ghărnaileir an geall air seasamh air drochaid Ghlinn-Iuch, a chum na Gàëil a chumail air an ais. Air ball chuir Tearlach naoi ceud fear dheth na daoine bu chalma 'bh' aige los na trùpairean a chumail dheth an drochaid, agus chaidh sin leo. Cha d' fhuirich iad ris na Gàëil a dhol an àite teine dhaibh, ach ghabh iad an teicheadh gu Dunéideann, agus ann an camhanaich an

latha rainig a' phàirtidh so de dh' fheachd Thearlaich baile Ghlinn-Iuch.

Bha 'm Prionnsa agus a chuid eile de 'n àrm ann an Gleann-Iuch ma dheich uairean sa' mhadainn, an ath-latha, agus be 'n Dòmhnach a bha ann. Cha robh e nis' ach sia-mìle-diag bho Dhunéideann. Bha muinntir Glinn-Iuch a' dol do 'n eaglais 'nuair chunnacas am Prionns' agus armailt a tigh'n do'n bhaile; agus a réir mar dh'-innseadh dhomh, cha deach duine dhiù do 'n eaglais air an Dòmhnach sin, ach lean iad am Prionns' le buaidh-chaithream éibhinn gus an deach e steach do sheann lùchairt Rioghail a shinnsir ann am baile beag Ghlinn-Iuch.

Chaith am Prionns' agus a chuid uaislean, agus uaislean a bhaile tùs an latha ri òl fìona agus ri aighear—agus cha'n fhacas a leithid a mheoghail ann an Gleann-Iuch bho nuair sin gus an latha 'n diugh.

Ma cheithir uairean sa 'n fheasgar dhìrich an t-àrm ris an uchdach, fagus do chlach an dà mhìle-dhiag bho Dhunéideann, agus stad iad ann an sin rè na h-òidhche. Chaidil am Prionns' ann an taigh beag a bha ri taobh an rathaid. Air a mhadainn di-luain, an seachdamh latha diag de 'n mhìos, ghabh iad air an aghaidh do Dhunéideann, agus cha robh iad a nis ach ma choiseachd cheithir uairean bho na bhaile!

Air dhaibh a thighinn am fradharc Dhunéideinn mheas iad iomchaidh a dhol bharr an rathaid mhòir, agus triall air frith-rathad a bha treòrachadh a chum na làimhe deise gu baile beag ris an canair sa' Bheurla *Sleat-ford.* An sin laidh an t-arm rè na h-òidhch' ann an raon peasrach, do'n goirear *Pàirc a Ghreadhaich.* Bha pheasair làn abaich san àm, agus dh'ith na Gàëil

cuid dh'i agus chuir iad cuid eile dh'i bho fheum. Air a mhadainn thainig an Galla-bhodach, da'm buinneadh a pheasair, far an robh am Prionns' a dh'-iarraidh dioladh a' challa. Chaidh fharraid dheth an gabhadh e litir a Phrionns' air son na suime, a rachadh a phàigheadh dha cho luath sa' thigeadh an t-sìth. Thuirt an Galla-bhodach gum b'u roghnaiche leis urr' eigin eile a b' fhaisg' air làimh, agus ghabh e sgrìobhadh Dhiùc Pheairt 'san t-sùim. 'Nuair a chualas ann an Dunéideann gu'n robh na Gàëil ann an imisg mìle do'n bhaile shonraicheadh dà réiseamaid thrùparìean, (*choirneil Ghàrnaileir* agus *Hamilton*) a sheasamh rompa aig baile beag do'n goirnear *Corstorphine* ma thuaiream dà mhìle bho na bhaile. Bha còladh ris an dà réiseamaid each so trì réiseamaidean eile de shaighdearan coise, réiseamaid Dhunéideinn, am *Malisi*, agus *Geard a' bhaile*. Bha'n dà réiseamaid as deireannaich' a dh'ainmich mi dhiù so ag amharc anabarrach dis agus giorragach, agus cha b' iad na trùpairean mòran bu mhisneachaile. Air dhaibh an cairtealan òidhche thoirt orra dh' fhàg iad pàirtidh air an fhreiceadan. Air do na Gàëil a bhi triall air an aghaidh a chum a' bhaile thug iad an airre do'n fhreiceadan so, agus chuir am Prionnsa fear no dithis dheth a chuid marcach féin a dh' fhaicinn ciod an àireamh shluaigh a bh'air an fhreiceadan. Air faicinn do'n dà Gàël nach robh ann ach ma thuaiream dŭsan mharcach loisg fear ac' urchair á daga, agus cha do stad na trùpairean gealtach so ris an ath urchair a chluinntinn, ach spuir iad an cuid each, agus b'iad na casan bu luaithe, na casan bu docha leo, gus an d' ràinig iad a chuid eile dheth an réiseamaid each a bha na 'n stad aig-Drochaid an t-Searraich, a tha ma dhà mhìle

bho *Chorstorphine.* Cha luaithe dh'innis am freicead-an da'n còmpanaich gu 'n robh na Gàëil air tighinn a' fradharc na theich iad gu léir air falbh le giorraig uabh-asaich, (cha b' ann gu baile Dhunéideann a dhion Bho'n eas-caraid,) ach air feadh na dùcha mu'n cuairt a thaisbeananadh an geilte do mhuinntir a bhaile. Do mheud sa' bha chàirdean aig Tearlach sa' bhaile, bha so na shealladh ro éibhinn, ach, air an làimh eile, bha àrdan na *Cuigse* air sioladh chum an làir le h-an-dòchas.

'Nuair a chunnaic muinntir Dhunéideinn gun do theich na trùpairean, ghlaodh iad a dh'aon ghuth gu'm bu diamhain sùil a bhi ris a bhaile ghleidheadh, agus gum b' fhearr dhaibh strìocadh mas dùisgeadh iad fearg nan Gàëil, agus ghlaodh iad ris a *Phroäist,* air dhaibh fhaicinn a falbh na sràide, gum bu chòir dha, muinntir a' bhaile ghairm an ceann a chéile chùm an comh-airle chuir cuideachd ma ciod bu chòir a dheanamh. Chuir am *Proäist* aonta ri 'n achanaich agus chruinnich an sluagh. Chuir am *Proäist* an sin teachdairean gu oifigich a chrùin gus am faigheadh e an comhairle-san mu'n chùis, ach air do 'n na teachdairean an ionadan cȏmhnaidh a ruidhinn, thuig iad gun theich na h-oifig-ich air falbh ás a bhaile !—Cha b' fhad' an deigh so gus an tàinig litir bho 'na Phrionns' a dh'ionnsaidh àrd *Phroäist* riaghlaidh a' bhaile, agus bha sùim na litreach mar so sios :—

"*Bho ar Càmp, an 6-amh latha-diag de'n t-Seachdamh Mìos,* 1745.

*Air dhuinn a bhi nise comasach air ar rathad a' dheanamh dh'ionnsaidh àrd-bhaile rioghail Albunn a bhuineas da Mhòrachd, tha sinn le so, a' toirt bàirlinn*

*dhuibhse n-ar gabhail a steach; do-bhrìgh gur e bhur dleasanas sin a dheanamh, agus a chum 's gu'n dean sibh e, tha sinne 'g iarraidh oirbh, cho luath 'sa thig so gu bhur làmhan, sanas a thoirt do dh'àrd-chomhairleichean a' Bhaile, agus seòl iomchuidh a' ghabhail chùm sìth na cathrach a thèarnadh; ni air am b'eil sinne fad' an geall. Ach ma dh-fhuiligeas sibh feachd an eas-caraid a thighinn a steach innte, no h-aon dheth na gunnaidhean mòra, no àrmachd, no fùdar, no peileirean, a ta nis innte, (co dhiù a bhuineas iad do 'n bhaile no do dh-urrachan diomhair) a ghiùlain air falbh: measair sin leinne mar bhristeadh dleasanais, agus na àr-a-mach an aghaidh an Rìgh, agus n-ar n' aghaidh-ne; agus diolaidh sinn da réir. Tha sinn a' gealltainn gu'n cùm sinn còir agus saors' a' bhaile agus an cuid àraidh féin ri gach aon de dh-iochdaranan an rìgh, ach ma nithear an éis a's lùgha 'chuir oirnn, cha sinne tha gu freagairt air a shon, a thaobh gu'm beil sinn a cuir romhainn, air gach aon chŏr, a dhol a steach do 'n bhaile; air an aobhar sin, ma gheibh sinn a h-aon de'n luchd-àitichidh 'n-an àrmachd, cha ruig iad a leas dùil a bhi aca, gur ann mar chimich a ghnàthaicheas sinn iad.*

TEARLACH, P. R."

'Nuair a leughadh an litir so dh' aontaich iad nam measg féin gu'm b' fhearr dhaibh geilleadh, agus na Gàëil a leigeadh a steach air chumhnanta gum biodh saibhreas a bhaile tèaruinte. Air an aobhar sin chuir iad teachdairean a mach ann an càrbad gu *Slateford* ma ochd uairean, agus phill iad air an ais ma dheich le litir bho na Phrionns', ag iarraidh orr' a leigeadh a steach do 'n bhaile le sìth, agus gu'n tugadh e 'ghealladh dhaibh gum biodh iad féin agus an cuid sàbhailt. Mu'n àm so

chual' uachdaranan a bhaile gun tàinig Seanaileir Cope le luingeas làn feachd' gu Dunbarr, àite tha ma thuaiream seachd mìle fichead air taobh sear a bhaile. Le so bha rùin orra Tearlach a chumail air ais le meall-taireachd gus an tigeadh an t-àrm-dearg ann am badabh nan Gàël, agus air an aobhar sin chuir iad an ath-theachd-aireachd gu Tearlach a'g iarraidh air beagan dàlach a thoirt dhaibh, agus an sin gun leigeadh iad a steach e. Thuirt am Prionnsa riu gu 'n d' innis e dhaibh cheana, leis na h-uile dearbhachd a b' urrainn e, nach robh e na rùin cron sam bith a dheanamh air a bhaile, no dad dheth an cuid a thoirt uapa, ach a mheud sa' bha dligheach dha fhaotainn mar oighre 'chrùin. Chuir e 'n ath bhairlinn gu muinntir a' bhaile chum iad a ghabhail ris mar an tì sin, agus dh'iarradh air na teachdairean "a bhi dol."

Mu'n téid mi na's faide air m' aghaidh anns a' chuid so de'n "Eachdraidh," is feumail dhomh innse gun robh Dunéideann mu'n àm ud air a chuartachadh le balla ard daighean de chloich 'sa' dh'aol, a chum nàimhdean a chumail a mach ma àm cogaidh. Bha air a bhalla so iomadh geata ro laidir, air an deanamh de smior daraich a's do dh'iarunn, air sheòl nach b' fhurasd' am bristeadh. 'Nuair a thuig iad gu'n tàinig na Gàëil fagus do'n bhaile chaidh na geatachan so a dhùnadh chum an cumail a mach ; is cha mhò bha muinntir a bhaile féin a faighinn cead a dhol a mach no' steach mar a b' àbhaist dhaibh.

Bha Tearlach ro iomganach rè na h-òidhche so, agus dhiùlt e dhol gu 'leabaidh, ach chaidil e sa' chàmpa na bhreacan guaile mar rinn a chuid eile dheth na laoich churranta bha còladh ris. 'S e bu cheann-fàth ga iomgainn

gu'n thuig e gu'n robh muinntir Dhunéideinn ri caithe-bhead air, agus gu'm be'n t-aobhar mu'n robh iad aig iarraidh dàil a chuir na leigeadh a steach, sùil a bhi aca ri cobhair a thighinn gu grad a thaobh ĕigin do'n ionnsaidh. Air an aobhar sin, dh'òrduich e pàirtidh a dhol moch sa' mhadainn a dh'fheuchainn am fàradh iad faigh-inn a steach do'n bhaile gun fhios. B'e na cinn-feachd a shònraicheadh gu sin a dheanamh; Loch-iall, Fear na Ceapaich, O'Suilibhan, agus Fear Aird-Seile. Dh'fhalbh na daoin'-uaisle so le naoi ceud dheth na gaisgeich bu treuna sa' chàmp' agus thug iad leo baraille fùdair a chùm a h-aon dheth na geatachan a spreidheadh nam b'e 's nach faigheadh iad a staigh air sheòl eile. A nis a thaobh is gu'n robh fios aig na Gàëil nach b' urrainn iad an geat' a spreadhadh suas gun chuid de mhuinn-tir a bhaile sgrios: agus a bhi do ghnà nan rùin gun a bheag a dhochann a dheanamh, araon air cuid no daoine, dh' fheuch iad ri faighinn a steach le mealltaireachd agus a chum na crìche sin, chuir Loch-iall fear dheth a chuid daoine thun a gheat' air éideadh, ann an deise mharcachd agus curac-shéilg air a cheann chùm a chuir ás aithne. Chaidh iarraidh air a chantainn aige a gheata gum b' e seirbheiseach aon de dh-oifigich nan trùpairean dearga, agus gun chuir a mhaighstir e air tòir rud a dh'fhag e an di-chuimhn' anns a bhaile.—Rinn an gille so mar dh'iarradh air: ràinig e an geata, bhuail e băs-ri-crann, agus chuir e'n céill a theachdair-eachd! ann am Beurla, ach bha' Bheurl' aig mo laochan cho Gàëlach 's gun d' aithnich luchd-gleidhidh a gheata gur mealltair a bh'ann. Dh'iarr iad air a bhi falbh a thiotadh air neo gu'n cuireadh iad peileir ann. 'Nuair a chunnaic na Gàëil gun deach an turas ud nan aghaidh,

'sa thòisich iad air beachdachadh ciod an doigh air an claghaicheadh iad fo aon de na geataichean, thainig an t-each 'san càrbad ma dheireadh a chaidh le teachdaire-achd a dh'ionnsaidh a Phrionns' as a bhaile nis air ais, agus dh' fhosgladh an geata gu leigeil a staigh. Bha e 'nuair sin ma ghlasadh an latha, agus bha na Gàëil gun a bhi ro fhad air falbh. Cho luath sa chunnaic iad an geata fosgailt bhrùchd iad a staigh mun do thàradh a dhùnadh: bha'n freiceadan cho lag is nach do chuir iad a bheag a dh'éis air na Gàëil,—a chaidh air ball suas an t-sràid àrd le claidheamh rùist' ann an dòrn gach laoich, agus thog iad iolach chaithream, 'mar bu ghnà leis na seana Ghàëil a dheanamh, an àm cosnadh na buaidh-làraich. Thog an iolach so muinntir a' bhaile as an leapaichean "eadar shean a's òg, ghruagach a's bhréideach," agus ann am priobadh nan sùl bha gach ceann a mach air na h-uineagan a' coimhead nan Gàël. Rinn a chuid bu mhò dheth na bha do Ghàëil sa' bhaile gàirdeachas mòr, ach bu sheachd mò an t-uabhas a ghlac a' Chuigse, 'nuair a chunnaic iad armailt nam breacan le'n armaibh nochdta a' màrsail suas an t-sràid "le' fichead pìob mhòr," a' toirt air ballachan nan taighean freagairt do sgăl nan seannsair, agus b'e am port a chluich iad :—

"O! triallamaid gu Sliabh an t-Siorraim
'Chuir na Cuigs' an òrdugh."

Mar so mhàrsail iad suas an t-sràid àrd gus an d'ràinig iad an taigh-geaird, agus b'e' chiad rud a rinn iad an sin na h-airm a thoirt dheth an luchd-freiceadain. Ràinig iad mar an cianda an luchd-freiceidain eile ann an caoch-ladh àiteachan dheth na bhaile, agus thug iad air an t-sheòl chiand' an cud arm dhiùsan, agus chaidh Gàël

ann an àite gach Goill a bh'air a *gheard* cho riaghailteach 'sa rachadh saighdearan eile bharr an fhreiceadain. 'Sa' mhadainn an latha sin chaidh fear a mhuinntir a bhaile dh' amharc an fhreiceadain, agus fhuair e fear dhe na Gàëil 'na shuidhe casa-gobhlach air aon dheth na gunnaidhean mòra agus a chlaidheamh rùiste na dhòrn. Air do'n Ghall fhaicinn gur e atharrach feachd a bh'air *geard*, agus gun fhios aige, 'san àm, gun tàinig feachd Thearlaich do'n bhaile, labhair e mar so ris a' Ghàël ann am Beurla :—" *Surely these are not the same troops which mounted guard yesterday !*" Bha'n Gàël air son freagairt sgëigeil a thoirt do'n Ghall, agus ged nach robh aige ach an droch Bheurla chaidh aige air sin a dheanamh, agus so mar thubhairt e :—" *O ! no, she 's pe relieved.*"

Ged do ghlac na Gàëil am baile, bha 'n caisteal fathast gu'n a ghlacadh, agus beagan dheth na saighdearan *ruadha* ann mar fhreiceadan ; ach cha b' urrainn do na Gàëil a dhol an còir an daighnich so, a thaobh e bhi air a chuartachadh le gunnaidhean mòra, air an aobhar sin, chuir na Gàëil freiceadan air, chùm 's nach b' urrainn duine dol thuige no bhuaidhe, is cha mhò leigeadh iad biadh no deoch a dh'ionnsaidh nan saighdearan, a bha chòmhnaidh ann.





## CAIBIDIL VIII.

DOL A STEACH A' PHRIONNSA DO DHUNEIDEANN.

'NUAIR a fhuair am Prionnsa fios gu'n ghlacadh Dunéideann, air ball ghluais e-féin agus a' chuid éile dheth an armailt a chum am baile ruidhinn, agus ged a bha'n t-astar so gearr, cha robh e idir saor bho chunnard. Chìte fathast a bhratach Shasunnach a snàmh sa' ghaoith air bàbhainn a chaisteil, mar gu'm b'eadh, a' toirt dùbhlan do na Gàëil a thighinn air an aghaidh na'm bu dàna dhaibh iad féin a nochadh air lom fa-chomhair a ghunnaidhean, a bha comasach marbhadh a's léirsrios a dheanamh air feadh àireamh mhìltean, timchioll a' bhaile. Air an aobhar sin bu deacair slighe fhaotainn air an trialladh iad a dh'ionnsaidh a bhaile, gun a bhi fo chunnard teine 'chaisteil; ach tharladh gun robh cuid de dhaoine 's an fheachd a bha glè eòlach air shuidheachadh na tìre mun cuairt do'n bhaile, agus rinn iad lùim air a' chunnard sin a sheachnadh.

Le seòladh nan daoine so ghabh na Gàëil turas-timchill, air taobh na làimhe deise dheth na bhaile a' cumail nan cnoc agus nan uchdan a tha iomadaidh mu'n cuairt Dhunéideinn eadar iad 's an caisteal. Mhàrsail iad air an t-shlighe so gus an tàinig iad a steach

do Chroit-an-Rìgh fagus do dh-Iomair' an t-Sagairt, air bearn a thug iad air a bhalla. Stad a' mhòr-fheachd ma thra-nòine ann an Bog-an-t-sealgair, gleannan domhain fasgathach a tha eadar Cathair-Airt a's Creag-anan Shalus-bòrgh. An sin mharcaich am Prionns' air aghaidh, le Diùc Pheairt air a dheis, agus Morair Elecho air a thoisgeal. Bha na daoin'-uaisl' eil' a' triall 'na dheigh. 'Nuair a ràinig e an leargan fo fhuaran-Naoimh Antoni, an sin chunnaic e chiad shealladh de lùchairt rìoghail a shinnsir. Theirinn e bharr an eich agus stad e tacan ag amharc maise na h-aitreibh.

M'an àm so bha na pàircean agus na liosan a bha eadar am Prionnsa' agus an lùchairt air an lionadh de mhuinntir a bhaile, a' chuala gu'n robh e gu thighinn a steach do Dhunéideann air an t-slighe so, agus bha iad fad' an geall air sealladh dheth a Mhòrachd fhaicinn. Bha'n aiteam so dheth gach seòrsa sluaigh, iosal, a's uasal, bochd a's beartach, a's dheth gach aidmheil; ach iadsan a mhain a rinn strì air tùs ri na Gàëil a chumail a mach, dh'fhan iad sin air an ais. 'Nuair a dhlù am Prionnsa ris a' cho-thional so, thog iad caithream le iolach éibhinn, le crăthadh bhiorraidean, a's bhonaidean, a's bualadh bhăs!

Tha fear dheth na chunnaic Tearlach air an latha ud a' toirt a' chunntais so air a choltas :—" Bha e fo ùr-bhlà òige, ard, foghainteach, ro chumadail, dealbhach, agus aogais mìleanta, farra-ghruag bhàn air a cheann air a cìreadh gu clannach, caisreagach, sìos gu shlinean: bha ghruaidhean rŭiteach agus meanbh-bhuill de bhreac-sianain air aodainn; bha shùilean mòra, gòrma, ro thair-is, tlà, a shròn cruinn agus àrd ; a bhial beag do réir a chuid eile dheth aghaidh. Bha e ma thuaiream cùig

troighean a's deich òirleich a dh' àirde, 's e gu h-iomlan coltach ri duine laidir agus falain: bha mhuineal fada gu'n a bhi thar cùimse mar sin, gun dad ga chòmhdach ach stoc aimh-leathan sioda agus e ceangailt' air a' chùl le bucal airgeid. Bha bhonaid air a deanamh de bheilbheid ghùirm le crios òir ma timchioll agus suaithneas bàn de shròl geal na dŏs, bha cota-gearr breacain air agus reannag òir an crochadh ri thaobh; bha crios-guail' air de shioda-gòrm air a ghréiseadh gu grinn boisgeil le òr finealt, agus claidheamh chinn airgeid na dhòrn. Be'm Prionnsa gu dearbha " leannan nam ban àluinn," mar thuirt Sìlis bhàn na Ceapaich, ma Alasdair dubh Ghlinne-Garaidh. Cha robh baintighearn a chunnaic sealladh dheth nach d'aidich gum b'e fiùran cho deas sa' chunnaic iad riamh. Bhòidich maighdeanan òg' aig an robh leannanan, mu'n àm sin, nach tig an latha gheibheadh iad iadsan le còir bho'n Chléir, no air sheòl eile, mar a rachadh iad air tùs agus an dùrachd a thaisbeanadh, cho math ri'n treubhantas a dhearbhadh 's an àraich maille ri Tearlach òg Stiùbhart.

An deigh dha stad car tacain am measg a' cho-chruinnichidh chaidh e air muin an eich agus mharcaich e gu mall a chum na lùchairt. An nis, a chuid de'n t-sluagh nach faca sealladh dheth roimhe sin fhuair iad cothrom air fhaicinn gu léir an uair a chaidh e na dhiallaid, agus rinn sgeamh a phearsa agus rìmhichead a dheise a lethid a dhrùghadh orra is gun do thog iad an ath ghàir éibhneis ga fhàilteachadh le furan gu aitreabh a shinnsir. Bha air gach taobh dheth mar bha e triall geard dubailt dheth na Gàëil bu sheine 'bha san fheachd. Bha cuid dheth na mhuinntir a bha saoilsinn roimhe so, nach robh ann an Tearlach ach ceann-feadhna a bha treò-

rachadh buidheann de phràbar doirbh, aineolach, gun iochd, gun treocair, gun eagal Dhia no dhaoine, a chum àr a-mach agus spùinneadh a dheanamh anns gach àit' an tachradh iad, a nis air a mheas lëo ann an caochladh barail,—Mar oighre dligheach a chrùin air a thilgeadh a mach a dh'ainean á chòir rioghail, a feuchainn a nise ri cosnadh le cunnard a bheatha. Na ghallan òg maiseach, a theich a dùthaich choigrich agus a thilg e-féin ann an uchd nan ursannan-catha bu dion da shinnsir bho shean an àm gàbhaidh,—Na fir a bha leis, a bhasa meas mas facas iad mar àmhlaran mi-chuanda, gun chumadh gun eireachdas: na'm meirleich bhradach agus nan luchd-spùinnidh—bhasa nise ga meas mar laochraidh sgiamhach, cholgail, choganta, leis nach bu diù cromadh an cuid chàich gun dioladh air a shon: agus mar a thubhairt sean Oisian " leis bu ghràin an lann a thruailleadh ann am fuil nam fann"—" Laoich mar ŏsag an iuchair ri dàimh, 's mar lasair theine ri nàimh." Siol nan treun a chog an aghaidh ain-tighearnas Shasuinn air son saoradh Alba, latha Allt-a-Bhonaich agus Raoin-Floden, &c. &c.

'Nuair a shuidh am Prionnsa sios ann an lùchairt a shinnsir—b'e chiad ni rinn na Gàëil, Righ Seumas éibheach na rìgh aig *Crois* a' bhaile: fhuaradh na maoir da'm bu dreuchd a lethid so a ghairm éibheach, agus thug na Gàëil orra, ged a b'ann da'n ain-deoin, gun do chuir iad umpa na deiseachan rìmheach bu chòir a bhi orra aig a lethid so de dh' àm, agus thugadh air maighstìr-sgoil a mhuinntir a' bhaile, a bha de Chreideamh an t-Sagairt, litir a leughadh ann an lathair an t-sluaidh, a 'toirt làn chòmhdach gum be Seumas Stiùbhart rìgh dligheach Bhreatuinn agus gum be Tearlach an t-oighre rìoghail a thigeadh na dhéigh. Bha anabharra sluaigh a

làthair aig an àm so, agus na mnathan-uaisle bha coimhead 's ag éisdeachd a mach air uinneagan na sràid' àirde thòisich iad air sgaoileadh neapaigean geala sa' ghaoith, le mìle glaodh éibhneis air son na chual iad ; thaitinn rioghalachd nam ban suairce so cho math ris na Gàëil is gun loisg gach fearg an urchair a bha na ghunna ri ard nan speur. An sin shéid iad suas gach pìob agus thòisich iad còladh air cluich a phuirt rioghail sin da'n ainm "*Fàilt' a Phrionns' òig.*" Feadh sa' bha na pìobairean mar so a' cuir smùid dhiù thainig a bhain-tighearn' àluinn iomraiteach *Mrs Muray, Broughton,* da'n goirte sa'n àm sin "Sgathan-maise na h-Alba" air steud mharcachd agus dh' fhan i aig taobh na croise na diallaid agus claidheamh rùiste na dòrn, agus a trusgan làn de bhabagan geala sioda mar onair ris an t-suaithneas bhàn !





## CAIBIDIL IX.

### ULLACHADH CATHA AN AIRM DHEIRG.

AM feadh a bha na Gàëil a' gairm Rìgh Seumas na rìgh aig Crois Dhunéideinn bha *Iain Cope* a' cuir an airm-dhéirg air tìr aig Dunbarr far na choinnich iad na trùpairean a theich roimh na Gàëil á Dunéideann. Dh'innis mi ann an àit' eile de 'n Eachdraidh mar a theich na claghairean so gu Léibhte air a' chiad sealladh a chunnaic iad de dh' fheachd a' Phrionnsa, ach is gann a sheas iad sa' bhaile sin gus na ghlaodh balachan beag riu mar mhagadh—"*Thugaibh na Gàëil!*" Cho luath sa chual iad so chuir iad an cuid each n-an cruinn-leum agus cha do lasaich iad eang gus an d' ràinig iad *Preston-Pans* a bha ma chùig mìle 'n earra-dheas air Dunéideann. 'S gann "gun do tharruinn iad anail fir òrain" 'san ionad sin, gus an cual' iad, air leo—"*Na Gàëil! na Gàëil!*" air ball leum gach fear na dhiallaid, spuir iad an cuid each is cha do sheall iad as an deighe gus an d' ràinig iad *Beruig a Tuath.* Air dhaibh a bhi nise fichead mìle bho Dhunéideann smaointich iad gu'm faodadh iad tearnadh bharr nan each, agus amharc mun cuairt daibh air son bìdhe, 's iad air an claoidh le acras. Bha baide chaorach faisg air an àite anns na stad iad: thòisich iad air am marbh-

adh, air feannadh agus air *còcaireachd,* ach cha bu luaithe a bha'n fheoil deas air son tòiseachadh air a h-ithe na thug cuidigin a' chreidsinn orra gun robh na Gàëil am fradharc. Chaidh am t-eagal os-ceann an acrais, chaidh gach fear a rithist na dhiallaid, ach thuig iad air an àm so "gum bu mhios' an t-eagal na 'n cogadh," agus phill iad air an ais a dh'ithe na feòla. An deigh dhaibh an ciocras a shàsachadh rainig iad Dunbarr far an dh'fhan iad gus an tàinig an t-arm-dearg gu tìr.

Thug an aiteam a theich á Dunéideann, an latha mu'n tàinig am Prionnsa a steach, coinneamh do dh' Iain Cope mar an cianda aig Dunbarr ; agus dh' fhan iad maille ris an arm-dhearg ; cha'n ann mar luchd-cogaidh, ach mar luchd-amhairc a' Bhlàir.

Air an naoidheamh làtha diag de dhara mìos an Fhoghair, (b' e sin an lathairne-mhàireach an deigh dhaibh a thighinn air tìr,) ghluais an t-arm-dearg chum coinneamh a thoirt do na Gàëil. Tha' e air aithris gum bu bhreugha bha iad ag amharc air a mhàrsail, na coisichean 's na marcaichean a' lionadh a rathaid mhòir fad ioma mìle de'n t-slighe. Chruinnich muinntir na dùthch' ás gach ionad a dh' fhaicinn na h-àrmailt a bha nise gu catha a chur air machair shìochail Loudai. Cha b' fhada 'bha'n t-àrm-dearg a triall mar so gus na phill Morair Loudon ceum air ais, agus ghlaodh e gu'n robh e faicinn nan Gàël a tighinn 'n-an codhail le treun choiseachd,—thuirt Iain Cope gum be bharail gu'n robh e nis' air làraich mhath air an cinn agus gun deanadh e dìchioll air a cumail.



## CAIBIDIL X.

### TURAS NAN GAEL GU SLIABH A CHLAMHAIN.

BHA na Gàëil a nis' an deigh trì laithean a' chaitheamh ann an Dunéideann air dheagh chàradh leis gach biadh a's deoch a b' fhearr na chéile, air chor is gun robh iad gu mòr air am beothachadh araon ann am pearsa 's an inntinn. Air dhaibh a chluinntinn gun tàinig an t-arm-dearg air tìr aig Dunbarr, agus e nise' bhi tighinn 'n-an codhail a chum catha, shonraich iad falbh air an ath mhadainn agus an codhlachadh ma leth na slighe. Dh' fharraid am Prionnsa dheth na cinn-feadhna, cia mar a bha iad an dùil a ghnàthaicheadh na Gàëil iad féin ri aghaidh shaighdearan ionnsaichte? Dh' iarr a' chuid eile dheth na cinn-feadhna air Fear-na-Ceapaich a cheist sin a fhreagairt; a thaobh e bhi na oifigeach roimhe sin anns an àrm Fhràngach, agus mar an cianda; eolach air gnàths nan Gàël. Thuirt Fear-na-Ceapaich ris a Phrionnsa gun robh e dearbhta gun biodh na h-uaislean gun stad ann am buillsgean an nàmhaid agus gu'n faiceadh e nach biodh na h-ìslean fad' air dheireadh. 'Nuair a chual' am Prionnsa so thuirt e gum be e-fein a chiad fhear a bhuaileadh an t-eas-caraid. Thuirt na cinn-feadhna nach biodh sin na ghniomh glic, gur

ann na bheatha-sa mhàin a bha neart an aobhair na laidhe, agus na'n rachadh e-san a mharbhadh gun robh iadsan caillte, co dhiù choisneadh no nach coisneadh iad buaigh na teugbhail. Fa-dheòigh thuirt iad gu'm pilleadh iad gu léir dhachaigh na smuainicheadh e idir a dhol ri uchd gàbhaidh.

Air madainn di-haoine air an fhicheadamh latha de dhara mìos an Fhoghair; am feadh a thòisich an t-àrm-dearg air màrsail á *Haddington* ghluais na Gàëil á *Diddingston,* (baile beag a tha ma thuaiream mìle á Dunéideann,) a chum an codhlachadh, agus, cha b' fhad a chaidh iad air an aghaidh, 'nuair a thachair fear-siubhail riu a dh'innis daibh gun robh an t-àrm-dearg air Sliabh a' Chlamhain agus a' gleidheadh cothrom na bruthach air taobh deas an t-Sléibhe,—Thuirt Morair Seòras Moireach nach deanadh na Gàëil euchd san bith mar faigheadh iad os-ceann an nàmhaid, agus air ball dh' òrduich e na Gàëil a dhol bharr an rathaid, agus ghearr iad aithghearra talbhainn tro na rointean a thaobh na laimhe deise de 'n t-slighe air an robh Morair Seòras tŭr eolach. 'Nuair a choisich iad tacan air aghaidh le sùrd ràinig iad mulach a' bhearraidh fagus do'n Fhasaid. Mhàrsail iad an sin gu mall, gus an tàinig an fheachd a bha m'an àm so sgaoilte gu chéile. Thàinig iad a nise gu thuigsinn gun robh an t-arm-dearg air laraich-chatha cho math 's bu mhiann leo: ghreas na Gàëil an sin air an aghaidh, agus mu chairteal na h-uarach thàinig an dà arm ann am fradharc a chéile.

'Nuair a chunnaic an t-àrm-dearg a chiad sealladh de dh' armailt a' Phrionnsa thog iad iolach àrd-labhrach mar sgĕig air na Gàëil. Thog na Gàëil an cath-ghairm bu dual d'an sinnsir féin " an àm a dhol sios." Bha'n

dà armailt' a nis' an imisg mìle d'a chéile agus lòn bog càthair eatara. Bha e mu'n àm so beagan thar mheadhon latha, agus an t-sìde anabharrach ann am fàbhar nan Gàël gu bualadh orra. Ach air cuid de mhuinntir na dùthcha cruinneachadh mu'n cuairt do'n Phrionns' mar bu ghnà leo 'dheanamh anns gach àite, dh' innis iad do na Gàëil, gun robh an lòn a bha eadar iad san t-arm-dearg na shùilean-crithich, agus nach faigheadh iad an còir nan Sasunnach gun chall anabarrach dhaoine an àm dhaibh a bhi gabhail tro'n lòn. Cho luath sa' chiaraich an òidhche, ghluais na Gàëil gu taobh na h-airde 'n-iar far an robh iad an dùil a b' fhasa dhaibh a dhol thar a' bhoglaich. Stad iad ann an so agus shònraich iad bualadh air an àrm-dhearg ann an glasadh an latha. Anns an àite so shuain na Gàëil iad-féin 'n-an cuid breacanan féilidh, agus chaidil iad an òidhche sin air na raointean as-bhuain. Rinn am Prionnsa féin, a bha cuir roimhe a dhol tro gach cruadal 'sa'n rachadh a dhaoine, a leabaidh air an talamh fhuar rè na h-òidhche sin. Cha robh leus sholuis ri fhaicinn, no guth r'a chluinntinn ann an càmp nan Gàël, a chum iad féin a chleth air ann àrm-dhearg.





## CAIBIDIL XI.

### BLAR SLIABH A CHLAMHAIN.



DH'EIRICH an t-arm Gàëlach sa' mhadainn trì uairean ro' eiridh na gréine (disathurn an dara latha tha fhichead de dhara mìos an Fhoghair,) ghluais iad gu mìn mall a chum na h-àraich, gach laoch na bhalbh thost, ach na cinn-feadhna ' bha toirt dhaibh an òrduigh. Bha dallabhrat na h-òidhche dha'n cumail fathast a' fradharc an airm-dhéirg, agus air do'n latha bhi tighinn a staigh bha ceò dùmhail d'an cleth. Air dhaibh am boglach a ruidhinn, thuirt gill' òg da'm b'ainm Rob Mac-Aindrea, (mac fear de thuathanaich machair Loudai, a lean na Gàëil á Dunéideann,) gu'm b' aithne dhasan cruadhlach a bha tarsuinn air ionad àraid de'n bhoglach air am faigheadh an t-àrm a null n'a bu tearruinnte, n'an t-àit' air an robh a rùn orra dhol tharais, 'nuair a chual' am Prionnsa so dh'aontaich e'n t-àite so a ruidhinn, agus ghluais an t-àrm d'a ionnsaidh agus Rob Mac-Aindrea air an toiseach a' deanamh an iùil. 'Nuair a rainig an t-àrm iomal a' bhoglaich, ghlaodh trùpairean Iain Chope a bha 'sa'n àite so air freiceadan,—" Co tha sin ?" Cha

tug na Gàëil freagairt sam bith dhaibh, ach thriall iad air an aghaidh, agus cha b'fhada gus na thuig na trùpairean co bha 'ann, agus chuir gach fear dhiu urachair á ghunna gu caismeachd a thoirt do'n chuid eile de'n arm gun robh na Gàëil a dlùthachadh orra !

Chaidh an t-arm Gàëlach a chuir ann an òrdugh catha mar so :—Siol-Chuinn cheud-chathaich (no Clann-Dòmhnuill) air an laimh dheis, a thaobh reachd a rinn Rob Brus latha Allt-a-Bhonaich, gum bu le Clann-Dòmhnuill urram na làimhe deise, agus anns gach blàr a thug na Fineachan bho'n uair sin, chum na Dòmhnullaich an t-urram gu latha Cath-Gairiach. [Be Siol Leòid a bh'air an laimh dheis sa' bhlàr sin, ge be ciod a choisinn an onair sin daibh cha chuala mi.] Bha na Cama-Shronaich agus Stiùbhartaich na h-Apunn air an laimh chlì, Réiseamaid Dhiùc Pheairt agus Clann-Ghriogair sa' mheadhon. Bha Diùc Pheairt féin na sheanaileir air an làimh dheis agus Morair Seòras Moireach na sheanaileir air an làimh chlì.

Chaidh a' chiad chuideachd a chuir anns an òrdugh a dh' ainmich mi,—sheas an ath chuideachd ma thuaiream leth-cheud slat uapa air an t-Sliabh,—na h-Abhallaich,—Clann-Donnachaidh,—Clann-Iain (no Dòmhnullaich Ghlinne-Comhann)—agus Clann-Lachuinn. Sheas Tearlach féin eadar an dà chuideachd le geard cheud fear ma thimchioll. Bha 'n t-arm Gàëlach gu léir ma thuaiream 2400 fear.*

'Nuair a thàinig iad gu math faisg air an arm-dhearg, thug am Prionnsa féin deann beag air aghaidh agus

* Cha robh aig Iain Cope air an t-Sliabh ach ma thuaiream 2100 fear, agus a thaobh nach tug a chuid mhòr de réiseamaid Dhiùc Pheairt claidheamh á truaill ; bha m'an aon àireamh air gach taobh.

labhair e mar so:—"Leanaibh mi, leanaibh mi, a dhaoin' uaisle, agus le beannacha' Dhé, ni mis' air an lath' an diugh sibh 'n-ar buidheann shaor agus shona!"

Bha 'n ghrian mu'n àm so a' nochdadh a' gnùis san ear, agus bha'n smùidean ceathaich a teicheadh ro' fianais bharr lom an raoin gu ard an t-sléibhe; cha robh a nis' eadar iad 'san t-arm-dearg ach iomaire còmhnard asbhuain, ach fathast, cha robh e cho soilleir 's gu'm bu léir do'n dà armailt a chéile. Cha chluinnte facal no fuaim sam bith a measg nan Gäël ach fathrum na connlaich fo bhonnabh an căs mar bha iad a' triall tro'n asbhuain. Aig an arm-dhearg chluinnte druma 'n dràsta 's a rithist, a thaobh gur h-ann le a bhasa stiùradh an àirm.

'Nuair a ràinig na Gàëil uchd-catha thug iad gu léir an cuid bonaid a bharr an cinn, sin thog iad an sùilean ri nèamh agus chuir iad suas ùrnaigh ghearr thosdach. Bha na h-uaislean air thoiseach, agus chum iad an cuid targaidean eadar an aghaidhean 's 'nan nàimhdean, agus chrom siad iad-féin beagan ris an talamh, mar 'bha iad a dol air aghaidh a chum teine nan Gall a sheachnadh: bha 'n cuid targaidean cho leathan a's gun dionadh iad na h-uile mìr dheth an colainnean, ach an căsan a mhàin. Bha ' chuid dhiu aig nach robh targaidean a fuireach air cul-thaobh chàich mar dhion. Bha na h-uile cheann-feadnna ann am meadhon a dhaoine féin, agus a châirdean bu dìllse air gach taobh dheth',—gach aon diù ullamh gu dhol eadar e 's an fhuar-bhuille, na'm faiceadh iad i tighinn da ionnsaidh.

Fa-dheoigh, chunnaic an t-arm-dearg na Gàëil tro liath cheò fann na maidne, a bruchadh da'n ionnsaidh air mhire chatha; agus an dùil r'a cumail á "ionad

tharruinn lann" loisg iad cùig gunnaidhean mòra air feachd na laimhe clìthe, agus chaidh làdach ghunn-aidhean caola bho ceann gu ceann dheth an arm-dhearg ann an aodainn nan Gàël mar bha iad a dlùthachadh ri aghaidh an nàmhaid. Ach cha tug sin air "na laoich gun tioma, dhol á àite buille bhualadh,"—Thòisich an casradh, agus b'iad na Cam-shrònaich a chaidh an tois-each am badaibh nan nàmh, agus cha robh na Dòmh-nullaich fad air déireadh. 'Nuair a thàinig iad an imisg dusan slat do'n arm-dhearg, leag gach fear urchair á ghunna agus thilg e bhuaidh i mar shlacan-ònaid gun mhath. Air ball bha 'claidheamh ann an deas-lamh gach laoich, targaid air a ghàirdean chlì agus biodag san dòrn. Mar so air àrmadh, thuit gach duin' air a ghlùn toisgeal agus 'nuair ' thainig na dearganaich orra le'n cuid *léigeileidean!* ghlac gach fearr a rinn air a thargaid agus 'le aon bhuille dheth na chlaidheamh-mhòr "bha 'n dearganach gu'n anail." Thòisich na Gàëil gu léir air casradh, 's air beumadh air an t-sheòl so, le biodag, le claidheamh, is le sgiath, agus bu tric a thug aon Ghàël dithis dheth n'an nàimhdean còladh gu talamh. Cha do chùm an t-arm-dearg an aghaidh ri cruadal ach ma chùig mionaidean :—

'Nuair a sguabh na Gàëil luchd nan canon 's nam mŏsg mar so dheth an àraich ; thainig réiseamaid each *Chorneileir Whitnie* ra'n aodainn, ach cha do loisg na Gàëil ach leth-dŭsan ùrchair, 'nuair a thug na clagh-airean gealtach iad féin ás. Thainig an sin Corneileir Gàrnaileir thun na faiche le chuid trùpairean féin ; 'nuair a chunnacas a' tighinn iad, ghlaodh Loch Iall ris na Cam-Shronaich, mar so,—"Thugaibh a' chiad bhuille do na h-eich ma na srònan agus cha bhi e doirbh an

ath té thoirt do'n mharcaich."* Ach cha tàinig iad cho faisg air na Cam-Shrònaich is gun do tharr iad sin a dheanamh. 'Nuair chunnaic iad gleòis luchd nam breacan ghlac ìad maoim, air chor is gun robh iad a saltairt nan saighdearan cois' aca féin fo chasan an cuid each mar bha iad a teicheadh a bharr na h-àraich :—

"Na coisichean, 's na marcaichean,
'S na bh'aca shluagh gu léir,
Dol turraichean air tharraichean,
'S cha shealladh iad na'n déigh ! !"

Chaidh an t-àrm-dearg gu léir gu claghaireachd, thilg gach fear a ghunna bhuaidhe, chum 's gur ann a b' fhearr a dh' fhaodadh e teicheadh air falbh le bheatha ; thuit cuid eil air an glùinean gu dìblidh ag iarraidh treòcair. Ghabh aon phrasgan beag de dhaoine Choirneileir Gàrnaileir (an 'nuair, theich a chuid trùpairean) orra de dhànadas an aghaidh a chumail ris na Gàëil, ach bu bheag a thar ás diù le'm beatha, agus thuit an t-uasal treun sin bu cheann orra sa' chath. Ged a thuit, cha b' ann, gus an dh' fhàg e cuid mhath dheth a nàimhdean marbh air gach taobh dheth, ged a bha e'n droch shlaint' agus air ùr eiridh á tinneas.

Bu cho lòm a sgrios na Gàëil an t-àrm-dearg rompa 's nach d' fhuair an dara cuideachd a bha ma leth-cheud slat an deigh chàich ach cuirp gun anail agus leòinte nan naimhdean romp' air an àraich. Tha cuid ag innse nach do mhair an cath ach ceithir mineidean, ged do mharbh na Găëil barrachd a's ceithir cheud fear de'n àrm-dhearg.

Bha prasgan beag de Chlann-Ghriogair aig nach robh

---

* "Buail am balach air a chàrbad,
Each, a's balgair, air an t-sròin."

de dh' àrmachd ach seann spealan le'n luirgnean air an dìreadh agus air an sàthadh ann an casan fad' innsinn: bha iad leis na h-airm uabhasach so a sgŏltadh chlaignean gu ruige na guailean: a cuir chasan dheth na h-eich a's cheann far mhuineal air a chiad sràc. Air uairean eile bha iad a gearradh dhaoine na'n dà earrainn le aon bhuille. Bha luchd nan claidheanan mar an ceunda a deanamh euchdan anabarrach: bha cinn as casan da sgathadh de dh'eich 's de dhaoine le faobhar a chlaidheimh is le neart ghàirdean! Chuir aon duin'-uasal Gàëlach an gàirdean agus leth taobh a chinn de shaighdear dearg le aon bhuille!!

'Nuair a thaisbean na Gàëil am misneach agus an treun ghnìomh mar so, bha 'chuid mhòr dheth na bha còladh riu do mhuinntir machair Alba* cho gealtach agus mòran ni bu lugha stà na na saighdearan dearga féin. 'Nuair a chunnaic tuath Dhiùc Pheairt an cath a tòiseachadh, tha e air aithris le fear a bha lathair gun "stad iad ag amharc a bhlàir mar bhaide dhamh." B'ann de'n réiseamaid leibidich so a bhuineadh *Griogairich nan speal!* agus an uair a chunnaic iad nach robh 'choltas air an nàbaidhean mòran a chosnadh de chliù na teugbhailcach, thearb siad iad féin ás an comunn, agus ruith iad tro fhras pheileirean an airm-dhéirg gus an d' ràinig iad a' chuid eile de Chlann-Ghriogair a bha fo chomannda Mhic-Ghriogair Ghlinne-Càrnaig, an ceann-cinnidh. Ged nach robh an t-shligh' a bha eadar iad a's bratach uaine Chlann-Ghrogair ach ghearr, mun do thăr iad a ruidhinn, chaidh diùlanach tapaidh, Calum Mac-Ghriogair, an duin'-uasal a bha mar cheann orra, mharbhadh an àm dhaibh

* 'S iad 'tha mi ciallachadh an so, na Gall-Albannaich Mhachrach aig nach robh a Gàëlig mar Chànan.

a bhi dol tharais, agus ged nach robh n'a bu lugha na cùig peileirean air dol na cholainn, dh' eirich e air uilinn agus ghlaodh e :—" 'Seallaibhse so Fhearabh, cha'n eil mi màrbh fathast,—chì mise mar a deann na h-uill fear-agaibh an diugh a dhleasanas!"

Chaidh mar a dh'innis mi roimhe ceithir cheud saighdear coise dheth an arm-dhearg a ghlan mharbhadh, seachd ceud a ghlacadh, mar phrìosanaich, agus thàr ceud a's trì fichead 'sa deich ás. Theich Iain Cope féin agus ceithir-cheud trùpair còladh ris, agus is gann gun leig iad fuarachadh d'a 'casan gus an d'ràinig iad *Beruig a tuath* air a chrìch Shasunnaich.

Ma leth uair an deigh a bhlàir, fhuair muinntir Dhun-éideinn fios cia mar chaidh an latha. Chunnaic iad dusan thrùpairean le'n cuid each, a marcachd n-an cruinn-leum a' cuir tein' ás na clachan a dol suas an t-sràid ard, agus aon mharcach de luchd nam breacan da'n dion ruagadh le claidheamh lom na dhòrn! ghabh na trùpairean so a lethid de ghiorraig 's nach do sheall iad as an déigh gus an deach iad a steach air *geat* a chaisteil 's gun dhùin iad an dorus! 'Nuair a fhuair am fear tòrachd an geata dùinte roimhe, leis an reachd a ghabh e nach do thàr e breith orra, sparr e a' chlaidheamh air a cheann anns an chòmhla, agus dh' fhàg e 's an t-sàs sin e mar chomh-arradh air a bhuaidh.

Mharbh Gàël eile nach robh ach ma shia-bliadhna diag a dh' aois, trì diag dheth nan nàimhdean—Chaidh so innse do'n Phrionnsa, agus air dha an t-òganach a ghairm da ionnsaidh, labhair e ris mar so :—" Am beil sud a thasa 'g innse dhomh fìor, gun do mharbh thusa tri-fir dhiag an dé air Sliabh a Chlamhain?" "Cha do rinn mi cus sealltain (ars an t-ògan) co dhiù a bha iad

marbh no nach robh, ach tha fios agam air a so, co dhiù, gun chuir mi tri-diag diù ri talamh le 'm chlaidheamh." "A laochain thapaidh (ars am Prionnsa) 's e sin a bha bhuam, is math a choisinn thu do phàigheadh-latha agus ma bhios mise fada beò gheibh thu sin."

Thug Gàël eile deich saighdearan dearga dh'ionnsaidh a Phrionnsa mar phrìosanaich. Air dha bhi gan ruagadh eadar dà ghàradh, a bha tacan a null bho'n àraich bhuail e'm fear a bh'air deireadh dhiu le 'chlaidheamh agus leag se e—a cantainn, mar bhuail e bhuille.—"Sios le t' àrm!" 'nuair a chuala iadsan a bh'air thoiseach so thilg iad gu léir bhuap' an àrmachd; gun fhuireach ri sealltainn cia lion a bha 'n tòir orra; agus le dag' anns an dara làimh, agus claidheamh anns an làimh eile, dh' iomain an Gàël na daoine so gach taobh a b' àill leis mar gu'n iomaineadh e baide chaorach roimhe gu crò!

Dheth na Gàëil féin cha do mharbhadh ach deich thar fhichead, (agus bha triùir dhiu sin 'n-an oifigich,) agus bho thrì gu ceithir fichead fear a leòn. Chaidh na fir leòint' dheth gach taobh (se sin eadar muinntir Dheòrsa sa' Phrionnsa) a ghiùlain gu taigh Chorneileir Ghàrnaileir, nach robh ach uidhe ghearr bho'n àraich, agus chitir gus an lath'an diugh làraichean nan gaisgeach sin air an ùrlar dharaich air an robh iad 'n-an sìneadh 'n-an trusganan fuilteach.

'Nuair a chaidh gabhail ma thimchioll na h-aiteam leointe 'sa' thòisicheadh air glanadh na h-àraich: bha na Gàëil a trusadh gach òr a's airgead a bha iad a faotainn air na cuirp mharbha. Thug aon diùlanach tapaidh a mhuinntir Bharra an t-uaireadair òir de thrùpair Sasunnach a thug e gu làr le aon bhuille dheth a chlaidheamh, agus reic se r'a chompanach-leap' air an ath mhadainn

air son daga. Thuirt nàbaidh dha a bh'anns an làthair gu'm b'amaideach, an cùnradh a rinn e, gum b' fhiach an t-uaireadair fichead daga. " Tha mi coma," ars am Barrach, " is math leam gun dh' fhuair mi'n rùd mosach dheth mo làimh, bhàsaich e 'n raoir !" Thuirt e so, a chionn an t-uaireadair a bhi air ruith a mach, a thaobh nach deach a chuidhleadh suas air an òidhche mar bu chòir.





## CAIBIDIL XII.

### NA GAEIL ANN AN DUNEIDEANN AN DEIGH A' BHLAIR.

'S GANN a bha e trì uairean an déigh a' bhlàir 'nuair a chunnacas na Cam-Shrònaich a' tighinn a staigh do Dhunéideann le'n cuid pìobairean a' cluich agus na brataichean a thug iad bho thrùpairean Iain Chop' aca sgaoilte ri'n crannaibh, a' cuir an céill do mhuinntir a bhaile gu'm bu leò féin buaidh na teugbhail'. Ach cha tàinig a mhòr-fheachd do Dhunéideann gus an ath latha, agus be sin Di-dòmhnaich. Thàinig na Fineachan n-an aon reang fhada an deigh a chéile a steach aig geat iochdrach a bhaile, le pìoban a's brataichean, a's iolaichean buaidh-chaithream, bha na brataichean a thug iad, bho'n àrm-dhearg sgaoilte aca ri taobh an cuid brataichean féin, bha na ghlac iad mar phriòsanaich de'n àrm-dhearg ag imeachd as an deighe, agus bha iad ma thuaiream a leth cho lion-mhor riu féin. Bha air an fhìor dheireadh a' chobhartach a ghlac iad air an nàmhaid; agus na daoine leòinte ga 'n giùlan air cairtean Cha tàinig Tearlach féin còladh ris a' mhòr-fheachd, ach thàinig e ma fheasgar a chum lùchairt Rioghail Dhunéideinn, agus rinn mòran de mhuinntir a' bhaile fhàilteachadh leis gach suaicheantas éibhneis agus meoghail.

Aig an àm so ghiulan an Prionnsa e féin gu suairc, air an fheasgar sin [a b'e di-Sathurn,] chuir e fios a chum gach Pears-Eaglais sa' bhaile dheth gach seòrs' aidmheil agus Creud, gach fear dhiu a thaigh-aoraidh féin a thoirt air ; ach an deigh sin cha deach a h-aon de na h-Eaglaisean suighicht' fhosgladh air an t-Shăbaid, bha na ministearan air teicheadh as a' bhaile leis an eagal air feasgar di-Sathurn, a thaobh am Prionns' a bhi air leo, de chreideimh an t-Shagairt. 'Nuair a chual' am Prionnsa so, air an ath dhi-Sathurn, chur e mach an ath ghairm, anns na briathran so :—" *Tha 'm Prionns' ag iarraidh air a phobull dheth gach aidmheil agus Creud an ionadan aoraidh fa-leth a thoirt orr' air an Dònach so tighinn, cha 'n eil e na thlachd no na bhuannachd dhasan, iad a dh' fhantainn asda. Tha e mar an ceudna air son a dheanamh aithnaichte, nach ann air son ioma-ruagadh as leth creideimh a thog e 'chlaidheamh ach air son a chòir dhligheach, shaoghalta féin.*" 'Nuair a chuala na ministearan so chuir iad teachdaire thun a' Phrionns' a dh' fheòraich am faodadh iad Rìgh Seòras a chuimhneachadh 'n-an ùrnaighean. Chuir am Prionnsa fios thuca, gum biodh òrdugh a thoirt dhaibh sin a dheanamh an aghaidh an aobhair mu'n do tharruinn e a chlaidheamh, ach a dh' ainean sin, gun robh e toirt gach dearbhachd dhaibh nach mothaicheadh iad géibhinn sam bith bhuaidhe-san air son briathran, mi-iomchaidh a dh' fhaodadh iad a gnàthachadh. Ach a dh' aindeoin gach còmhdaich dh'an dh' fhuair an luchd-cràbhaidh so bho Thearlach, cha do dhìrich duine dhiù cùbaid fad 'sa dh' fhan am Prionnsa sa' bhaile ach aon Mhinistear da'm b' ainm Mac-a-Bhiocair, chaidh esan a shearmonachadh air an ath Shàbaid. An deigh dha an ùrnaigh ghnàthaicht' a

chuir suas air son Righ Deòrsa, chuir e 'n ath achanaich suas as leth a Phrionns' anns na briathran so,—"*Agus air son an òganaich so a thàinig 'n-ar measg a dh'iarraidh crùin talmhaidh, deònaich Thusa bho t' fhàbhor tròcaireach dha crùn nèamhaidh.*" Ged do bha iomadaidh dheth na Gàëil 's an Eaglais ag eisdeach a mhinistear eudmhoir so, agus ged do thuig iad brìgh na labhair e ma Thearlach math gu leòr cha dubhairt iad facal ma dhéibhinn, agus tha mi a làn chreidsinn nach mò chanadh am Prionnsa féin, ged do bhiodh e ga éisdeachd. Air madainn diluain, an treas latha fichead de'n mhìos, thug am Prionnsa mu'n airidh a ghairm gu'n robh an t-shlighe réith eadar Dunéideann agus gach àite de 'n dùthaich, agus gun robh e-san a toirt a chòmhdaich dhaibh gum biodh iad féin agus an cuid sàbhailt.

An deigh so, fhuair na Gàëil òrdugh, iad a dhol a rannsachadh air son àrmachd air feadh a' bhaile agus na dùthcha mu'n cuairt dà. Thug so cothrom do shlaighteararan bradacha, diamhanach, a bha fuireach air sgàth Dhunéideinn, an eadhlain féin a ghnàthachadh le mòr bhuannachd agus thearuinnteachd—rinn gach fear dheth na baobhan bradacha so deiseachan Gàëlach dhaibh féin, gus am biodh iad coltach ri feachd nan Gàël, agus thòisich iad air togail cìse bho mhuinntir na dùthcha ann an ainm a' Phrionnsa, agus a toirt caoitcasan sgrìobhta ann an ainm cuid dheth na h-oifigich Ghàëlach, do cho liugha 's bho'n dh'fhuair iad airgead, agus a mhuinntir aig nach robh airgead-laimhe gu thoirt dhaibh, thug iad uapa luacha-peighinn dheth gach ni a b' fhearr na chéile a fhuaras aca, air uairean ghabhadh iad an t-ìm 's an càise, a' cantainn aig an àm cheudna gun d'òrduich am Prionnsa dhaibh na h-uile

neach aig nach robh airgead-ullamh a ghnàthachadh air an t-sheòl ud.—Choisinn dol a mach na gràisge so mi-chliù agus gamhlas do na Gàëil air feadh nan dùchanan ud gus an latha 'n diugh—faodaidh mi aithris mar a bha na Gàëil a triall air an aghaidh gun robh iad a fosgladh gach prìosain agus a cuir nan ceannairceach agus gach luchd dò-bheairt eile fa-sgaoil, agus b' iad so a cheart bhuidheann a bha goid agus a spùileadh ann an ainm agus ann an riochd Ghàël.

Co-dhiù, thàinig air Tearlach gu'm b' éiginn da cìs a thogail, thug e air muinntir Dhunéideinn mìle pàileann agus sìa mìle daothainn bhrôg a dheanamh dha air son feum na feachda. Thàinig a chàin so cho trom a's gu'm b' fheudar leth-chrun a chuir air a' phund-Shasunnach mhàil air gach teaghlach chum na cosgais a phàigheadh. Bho mhuinntir Ghlasacho, thog e 5500 Pund-Sasunnach.—Ghlac e gach ionbhas a bh' ann an taighean Cuspainn Lìbhte agus *Bhorostoness* agus gach àit' eile mu'n cuairt, agus chaidh a reic air son airgeid ris na *smugaileirean,* bho 'n d' rinn na *gàidsearan* agus luchd nan taighean Chuspainn a thabhairt.





## CAIBIDIL XIII.

### AN CRUINNEACHADH ANN AN DUNEIDEANN.

NUAIR a chuala cùirt Rìgh Seòras an Lunnainn ma ghnàthachadh a' Phrionnsa ann an Albainn thòisich iad air gabhail eagail agus air tògail dhaoine gu feachd laidir a chuir na aghaidh; agus m'a dheireadh dara mìos an Fhogair dh-òrduich rìgh-Seòras iomadh réiseamaid do shaighdearan coise, agus marc-shluagh a dhol dìreach de dh-Alba fo chomannda *Mharasgail Bhade,* agus ràinig iad so cho fad air an aghaidh ris a' Chaisteal-Nogha air an naoidheamh latha fichead de mhìos dheireannach an Fhoghair. Bha Tearlach mu'n àm so a deanamh deas gu Sasuinn a ruighinn le fheachd féin.*

Air cluinntinn dhaibh ann an Sasuinn gu'n robh anabharra sluaigh air éiridh le Tearlach air feagh gach àite de dh' Albainn: thàinig fosnear dhaibh gu'n robh feachd *Mharasgail Bhade* tuileadh a's lag air son coinneamh a thoirt do dh' fheachd nan Gàël. Air ball thòisich rìgh Seòras air togail dhaoine anns gach baile mòr an Sasuinn, agus dh-òrduich e dhachaigh cuideachda lion-

* Chuir *Marasgal Bhade* gairm air feadh na h-Alba. Gach duine a cho-éignich na h-uachdaranan gu eiridh leis a' Phrionnsa ga'n antoil gu'm faigheadh iad mathanas bho Dheòrsa na'm b'e is gum pilleadh iad dhachaigh ro'n dara latha diag de chiad mìos a Gheamhraidh.

mhor dheth a chuid saighdearan ionnsaichte a bha mu'n àm sin a cogadh ris na Fràngaich ann am Flànrais. Thàinig iad so a nall gun stad agus Diùc-Uilleam dara Mac Rìgh Seòras féin air an ceann. Mu'n àm so bhasa meas gu'm be Diùc Uilleam seanalair cogaidh cho math sa' bha'ann am Breatuinn mhòr gu léir ; agus bha e chean' an deigh mòr chliù a chosnadh, agus a sheòltachd air stiùradh airm a dhearbhadh ann an căth iomraiteach *Fontonoi.* A thuileadh orra so, bha trì réiseamaidean gu bhi air an togail air chosg mhathaibh agus dhaoin'-uaisle Shasuinn a chum còmhnadh le Deòrsa, agus a chum 's gum b'fhearr a chuirte gach cùis air aghaidh thug iad dha 700,000 pund-Sasunnach an iosad.

An deigh blàr Sliabh a Chlamhain. Dh'fhan Tearlach fad shia seachduinean ann an Lùchairt rioghail Dhunéideinn, agus a chum coinneamh a chumail ris an fheachd lionmhor a dh' ainmich mi a bhasa g' ullachadh air a chinn ann an Sasuinn, chuir e deagh shùrd air daoine thional anns gach àite de'n dùthaich, araon air Machair a's Gàëldachd. Aig an àm cheunda bha Foirbeiseach Chuil-fhodair an deigh cuid dheth na Fineachan Gàëlach a thogail ann an aobhar Dhòrsa, agus gu dearbha, faodaidh mi aithris nach b'ann de dhiù nam fineachan (an àm gàbhaidh) a bha uidhir dhiu sin 'sa dh'eirich leis, agus ni' mi'n so an ainmeachadh:—Na Duimhnich,* na Cataich,† na Rodhaich, na Granndaich, na Leòdaich Dòmhnullaich an Eilein-Sgiathanaich, agus iomadaidh eile air nach d' fhuar mi ainm.

Thug tighearna Chuil-fhodair mar an ceunda air Iarla-Shì-Phort ionnsaidh a thoirt air na Sàilich, na

* Na Caim-beulaich. † Tuath Mhorair Cat.

Leòghasaich, agus a chuid eile do Chlann-Choinnich a thogail ann aobhar Righ Deòrsa, agus a thaobh gu'n robh fios aige nach tigeadh a h-aon diubh air àilleas gu dhol a chobhair Dheòrsa, chuir e fios a Leóghas agus do Chinn-tàile iad a chruinneachadh air a lethid so do latha aig Caisteal-Bhradhainn, a chum dol a thogail creach bho Mhac-Shimidh na h-Aird, a bha mu'n àm sin an droch rùin do Mhac-Choinnich. Ach air dhaibh an caisteal a ruidhinn chaidh innseadh dhaibh gur ann gu còmhnadh leis an Rìgh a bhasa g'an iarraidh,—" Ciod an Rìgh ?" arsa fear dhiu, " Rìgh Seòras " ars a Mac-Coinnich. Labhair iad an sin mar aon duine, nach cual' iad riabh iomradh air rìgh ach an aon Rìgh dligheach,* agus mar a faigeadh iad a chead-san gu dhol a chogadh na aobhar nach rachadh iad a dhortadh am fala an aobhar coigrich sam bith " co dhiu a bhiod e na rìgh no na ridir." Air dhaibh an rùn a thaisbeanadh mar so, phill iad, dhachaigh.

A Dunéideann chuir ann Prionnsa an ath-theachdaireachd gu Sir Alasdair Mac-Dhòmhnuill Shléibhte agus gu Mac-Leòid Dhùn-bheagain, ag ràdh, n'an eireadh iad leis aig an àm so, nach cuimhnicheadh e gu bràch dhaibh iad ga dhiùltadh a' chiad uair a dh'iarr e orr' éiridh, ach cha'n éireadh na daoin'-uaisle sin le Tearlach air chumha sam bith. Dh'innis mi air tùs na h-Eachdraidh gum b'e Tighearna Chuil-fhodair bu choireach iad a dh'fhantainn air ais.

Chuir am Prionnsa an ath theachdaire gu Morair Sìm, Mac-Shimidh na h-Airde ceann-cinnidh nam Frisealach, agus bh'an duin'-uasal sin greis eadar dha bhar-

---

* Rìgh Seumas athair a Phrionnsa.

ail, co dhiù thogadh no nach togadh e chuid daoine ann an aobhar Thearlaich. Bha dearbh-chinnt aige na'n rachadh an aghaidh a' Phrionns' air a cheann ma dheireadh, gun cailleadh e chuid a's oighreachd, agus a bheatha, mar an ceudna, nan rachadh e idir 's an eidriginn agus a chum gean math na Pàrlamaid Shasunnaich a chosnadh, dhiùlt e Tearlach ăs is ă̆s, nam b' fhior. Ach cho luath sa dh'fhàg an duin'-uasal a bh'air teachdaireachd a' Phrionnsa caisteal Dhùn-Shìth. Thug Mac-Shimidh air Frisealach Ghort-taobhlaic muinntir na h-Airde agus fearann eile Mhic-Shimidh a thogail fos-n-iosal mar gun b'ann gu'n fhios do Mhorair Sìm féin, agus cho luath 'sa fhuaradh cruinn iad, chur Mac-Shimidh fios air a mac bu sheine nach robh mu'n àm so ach ma ochd bliadhna diag e dh'aois, agus a bha anns an sgoil ann an Oil-taigh Chille-Rìbhinn, e thighinn dhachaigh gu grad, agus air dha thighinn, tha cuid a cumail a mach gun do cho-éignich athair e gu falbh air cheann nan daoine mar gum b'eadh *a dh'ain-deoin athar, nach b' urrainn le aois a's anmhuinneachd an éis bu lugha 'chuir air a mhac cheannairceach so!* Dh' fhalbh an t-òigear so agus na Frisealaich a chum Dunéideann a ruidhinn, ach bha 'm Prionns air falbh do Shasuinn seachduin mu'n d'ràinig iad, agus cha deach' iad n'a b' fhaid' air an turas sin.

Co dhiubh, bh'an cruinneachadh sluaigh a thàinig gu bratach Thearlaich ann an Dunéideann, mar nach b'olc, agus b'e 'n chiad fhear dheth na h-uaislean (Gallda, no Macrach) a thàinig da h-ionnsaidh Morair Ogilbhie mac Iarl Airlie, a thàinig do'n bhaile air an treas latha de mhìos dheireannach an Fhoghair le feachd shia ceud fear, bha chuid mhòr de'n na daoine so dheth a

chinneadh féin, agus do mhuinntir Shiorramachd Fhorfhair. Air an lathair-na-mhàireach thainig Gòrdonach Ghlinne-Bucaid le ceithir cheud fear á braighe Shiorramachd Obaireadhain. Air an naoidheamh latha thàinig Morair *Phitsligo* le còmhlan liommhor dhaoin'-uaisle bho Shiorramachdan Obaireadhain agus Bhainbh. Air an t-sia-amh latha diag, thàinig Morair Luthais Gòrdon, bràthair Dhìuc Gòrdon, le feachd lionmhor; agus iomadaidh eile air nach d'fhuair mi ainm. Air dhaibh a dhol gu léir cuideachd bha ma thuaiream sia mìle fearfeachd aig Tearlach cruinn!

'Nuair a chuala Rìgh Seumas air tùs gun dh' fhalbh am Prionnsa do dh' Alba air tì a dhol a chogadh ri Rìgh Deòrsa, ged a bha e faicinn na cùise mi-choltach, rinn e gach ni bha na chomas, mar bu nadurach do dh' athair tlŭsmhor agus eudmhor a dheanamh as leth mic. A chum còmhnadh le Tearlach ann an cosgais chogaidh; chuir an Rìgh sùim 200,000 *francs** gu Mr O'Brian fear-riaghlaidh a ghnòthaichean ann am Pàrais a chum nam fiach a b' air a' Phrionns anns a' bhaile sin a dhioladh, agus chuir e mar an cianda 50,000 *francs*† gu Mr Bhaters a bha na *Bhancair* ann am Pàrais a chum a chuir an déigh Thearlaich do dh' Albainn; tacan an deigh sin chuir e 80,000 crùn Ròmanach thun a Bhancair chianda, a' gealltainn 28 crùn Ròmanach a chuir thuige rithist ann an beagan ùine; thuird an rìgh gun dh' fhàg na bha sin a dh' airgead a thoirt seachad a sporan glé aodrum. A thuileadh air sin chuir e litir gu rìgh na Fràinge a' cruaidh sparradh air feachd laidir dheth a chuid daoine chuir a dh' Albainn gu còmhnadh le Tearlach.

* 8750 Pund-Sasunnach. † 2187 Pund-Sasunnach.

Coirid an deigh Dunéideann a ghlacadh chuir am Prionnsa féin *Mr Kelly* do'n Fhràing a dh' innse cho math sa' bha e tighinn air aghaigh ann an Alba, a chum misneach a thoirt do Rìgh na Fràing' a chuid dhaoine chuir a nall. Tacan an déigh sin chuir e Sir Seumas Stiùbhart do'n Fhràing mar thosgaire d' ionnsaidh an Rìgh a chum naigheadh *Mr Kelly* a dhaingneachadh. Agus ràinig Flath cumhachdach eile mhuinntir na Fràinge, an *Duìc de Bouillion* (companach dealaidh a bh' aig a' Ṗhrionnsa féin 'nuair a bha e san Rioghachd sin) an Rìgh a chum iompaidh a chuir air còmhadh le Tearlach.

Ma thoiseach mìos dheireannach an Fhoghair thàinig caochladh luingeis Fràngach gu *Montròse*, agus gu Cala-nan-Clach: agus aon long gu Dhùthaich Mhic-Aoidh. Thug an luingeas so a nall gunnaidhean gu leòr, fùdar a's peileireann; Anns a' chiad luing dhiù so thainig 5000 pund-Sasunnach de dh'airgead-ullamh, 2500 àrm: agus an Tosgaire Fràngach do'n goirte 'm *Marcus D' Eguilles.* Thàinig na bha 'n so sàbhailt gu làmhan a Phrìonns' air an deich-amh latha de'n mhìos. Ach ghlac na Cataich le foill an long a thàinig do Dhùthaich Mhic-Aoidh. Goirid an deigh so thàinig long bheag Fhràngach eile, a thug a nall beagan airgeid agus oifigeich Fhràngach, agus Eireannach maille ri sia gunnaidhean mòra.

Mu'n àm so chuir am Prionnsa gairm air feagh gach dùcha mu'n cuairt, gun robh e cur mar chìs air gach tuathanach, (gach fear a réir a chomais) fodar, fiar, agus sìol a chuir gu ruige Dunéideann, air a lethid so do latha, air son innlinn da chuid each-cogaidh, agus aon sam dith dhiu nach biodh umhail do'n ghairm, bha

feachd gu ruidhinn a chùm na cìse so a thoirt dheth le lamhachas-laidir—ach cha tàinig orra sin a dheanamh, thàinig fodar, fiar, a's sìol gu leòr a steach do'n bhaile air an latha shonraichte. Rè na h-ùine dh' fhan Tearlach sa' bhaile bha mòd ceartais a' suidhe gu breth, agus chaidh caochladh luchd-reubainn a's droch-bheirt a dhìteadh, agus a' chrochadh.





## CAIBIDIL XIV.

### TURAS NAN GAEL DO SHASUINN.



IR an treas latha de mhìos dheireannach an Fhoghair 1745, bha àrmailte Thearlaich bho 5000 gu 6000 fear-feachda le claidheanan agus gunnaidhean am pailteas, fùdair agus luaidhe do réir sin, agus beagan ghunnaidhean-mòra, maille ris gach treachlaich chath eile bhiodh feumail ri uchd còmhraig. A thuileadh air so, bha iomadaidh eile dheth na Gàëil air 'eiridh nach tàinig fathast air an aghaidh, b'ann diù so feachd Mhic-Shimidh na h-Airde. Aig a' cheart àm bha anabarra sluaigh ag éiridh na aghaidh anns gach àite de Shasuinn, agus ann an Siorramachd Earra-Ghàël agus Chat-taobh.

Bha Tearlach am beachd mar a b' fhaisg' a rachadh e air cathair Rìgh Deòrsa gur ann bu ro fhearr a' chùis, agus bha e cuir roimhe gu'n gabhadh e gach slighe bu réithe agus a b' aithghearra gu Lunnainn a ruidhinn, air an aobhar sin leig e ris da luchd-comhairle gu'n robh e air tì màrsail do'n Chaisteal-Nogha los cath a chuir ri *Marasgal Bhade,* a bha e cinnteach a theicheadh roi' na Gàëil, "mar ghearr ro chonabh." Thuirt a luchd-chomhairle ris, gum biodh sin na ghnothach ro mhi-choltach 's an àm, gur mòr a b' fhearr dhaibh màrsail gu mall thun na Crìche Sasunnaich a chum ùin'

a thoirt do'n mhuinntir nach robh ach air *ùr eiridh* gu cleasan an airm fhòghlum.

Chaidh a nise gairm a mach, an t-àrm Gàëlach gu léir a chruinneachadh ri chéile ; ás gach àite de'n dùthaich anns an robh iad air fòrlach, agus air dhaibh a thighinn gu léir air aon lòm ghabh am Prionnsa beachd air an coltas, agus chunntadh an àireamh air an tràigh ghainmheich a tha eadar Lìbht' agus Baile-nam-Fiasgan.

Ma shia uairean air feasgar dir-daoin an tri-amh latha diag thar fhichead de mhìos dheireannach an Fhoghair, dh'-fhàg Tearlach gu tŭr lùchairt rìoghail a shinnsir an Albainn, agus mharcaich e féin agus a fhreiceadan diona gu *taigh-Phincie* far an dh' fhan e rè na h-òidhche sin ; ma thra-nòine 'n ath latha, mharcaich e gu ruige Dail-Ché, far an tug e òrdugh, màrsail do'n àrm. A chum 's nach biodh fios cinnteach aig *Marasgal Bhade* ciod an t-slighe air an robh sùil aig na Gàëil triall a Shasuinn, chuir am Prionnsa fios a dh' fhios gach baile eadar Dunéideann as Bĕr-Uig cairtealan a bhi aca deis air chinn an airm, agus chuir e cuideachdan beaga dhe an armailt air caochladh ròidean eile, agus a chum *Marasgal Bhade*, agus an t-arm-dearg, (a bha sa 'n àm n-an laidhe sa Chaisteal-Nogha) a sheachnadh, ghabh mòr-fheachd an airm Ghàëlich an rathad a tha treòrachadh air taobh siar na Crìche Sasunnaich gu ruige Lunnainn. Bha Tearlach an dòchas gun eireadh na h-urraid de 'n na Gall-Albannaich, agus de'n na Sasunnaich *féin* leis, anns gach àite, mar bhiodh e gabhail air aghaidh,—chuir e m'an àm so air leth daoin'-uaisle 'bha gu stiùradh an airm a ghabhail os-laimh :—Diuc Pheairt agus Morair Seòras Moireach mar sheanaileirean, Morair Elecho mar chorneileir air *freiceadan diona* a' Phrionnsa féin ;

Iarla Chill-Marnoc na chorneileir air na trùpairean, agus Morair Phitslìgo na chorneileir air marc-shluagh Shiorramachd Aonghais.

Cuiridh mi nise sìos an so, fìor àireamh agus ainmeanan nam Fineachan Gàëlach a dh'eirich a mach gu cogadh an aghaidh Rìgh Seòras "Bliadhna Thearlaich." Tha' chunntas so air a tabhairt bho "Leabhar-Eachdraidh beatha Dhuic Uilleam" a chuireadh a mach ann an Lunnainn sa' bhliadhna 1767.

REISEAMAIDEAN NAM FINEACHAN GAELACH,

| | | |
|---|---|---|
| Stiùbhartaich na h-Apunn—Stubhartach Aird-Seile, | 200 | |
| Na Cam-Shronaich—Loch-Iall, . . | 700 | |
| Clann-Raonuill—Tighearna Chlann-Raonuill, . | 300 | |
| Clann-Dòmhnuill na Ceapaich—Fear na Ceapaich, . | 200 | |
| Dòmhnullaich Mhùideart—Tighearna Chinn-Loch-Mùideart, | 100 | |
| Dòmhnullaich Ghlinne-Comhann. Mac-Iain Ghline-Comhann. | 120 | |
| Chlann-Ionmhuinn—Mac-Ionmhuinn an t-Sratha, . | 120 | |
| Clann-Mhuirich Bhàideanach—Cluainidh Mac-a-Phearson, | 120 | |
| Dòmhnullaich Ghlinne-Garaidh—Mac-'Ic-Alasdair, | 300 | |
| Gòrdonaich Ghlinne-Bucaid—Gòrdonach Ghlinne-Bucaid, | 300 | |
| Clann-Lachuinn—Mac-Lachluinn, . | 200 | |
| Clann-Dònnachaidh—Thighearna Sruthain, . | 200 | |
| Granndaich Ghlinne-Moiriston—Mac-Phàdruig, . | 100 | |
| Na h-Abhallaich—Morair Seòras Moireach, . | 600 | |
| Aireamh nan Gàël, | | 3560 |

NA REISEAMAIDEAN MACRACH.

| | | |
|---|---|---|
| Muinntir Siorramachd-Aonghais—Morair Ogilbhi, . | 900 | |
| Muinntir Pheairt—Duic Pheairt, . . . | 700 | |
| Muinntir Narainn—Morair Narainn, . . . | 200 | |
| Muinntir Dhunéideinn—Iain Ruadh Stiùbhart, . | 450 | |
| Aireamh nan Gall, | | 2250 |

NA REISEAMAIDEAN EACH.

| | | |
|---|---|---|
| Marc-shluagh Mhorair Elecho agus Mhorair Bhaile-Morino, | 120 | |
| Marc-shluadh Mhorair Phitsligo, . . . | 80 | |
| Iarla Chill-Marnoc, . . . . . | 60 | |
| Aireamh a Mharc-shluaidh, | | 260 |
| Aireamh na h-armailt' gu léir, | | 6070 |

Bha gach aon de réiseamaidean nam Fineachan fo chomannda an Ceann-cinnidh féin, agus càirdean bu dìllse nan Ceann-cinnidh na'n oifigich, agus an comh-dhaltan anns na dreuchdan a b'fhaisge dha sin. Bha na daoin'-uaisle air toiseach nan réiseamaidean, agus bha tastan an fhir aca mar thuarasdal, 'nuair nach robh aig na h-ìslean ach sia-sgillinn, bha leth-chrun thuar-asdail aig gach *Caiptin* agus dà thasdan aig gach oifig-each, agus ochd-sgillinn-diag aig gach fear-brataich. Bha na daoin'-uaisl' air toiseach nan Réiseamaidean, air an éideadh na'n làn-dheiseachan Gàëlach, sia slatan-diag breacain, eadar bhreacan-guaile 's éileadh, (sin an t-uidheam ris an abradh na Gàëil bho shean, breacan an éilidh.) Bha bonaid beag gorm, biorach, orra mar cheann-aodach, cha robh ac' air son phòcaidean ach na sporanan bruic. Bha gach gaisgeach dhiù so air arm-adh le gunna-glaic' claidheamh mòr, agus paidhear dha-gachan, biodag le sgian agus gobhlag-fheola na duile ; a thuileadh air an sgithinn so, bha sgian dubh 'san ŏsan, targaid, no mar their cuid *sgiath*, air a' ghàirdean clì. Bha clann na tuath' air deireadh : an àite nam breac-anan éilidh 'se bh' air cuid aca feile-beag, no preasach, no ma theireir ann an cuid de dh-àitean *féile-cuaich:* bha iad so air an armadh le " mosg mhòr a' pheileir Shasunnaich," claidheamh agus biodag ; b' aineamh fear dhiù aig an robh sgiath. Air feasgar di-haoine a' chiad latha de'n Gheamhradh, ghabh cuideachda mhòr dhe'n àrm a bha fo chomannda Mhorair Deòrsa Moireach an t-slige gu *Peebles* le rùn *Carlisle* a ruidhinn rathad *Mhoffat.* Dh' fhag a' chuid eile de'n àrm Dail-Ché air an treas latha de'n Gheamhradh 's am Prionnsa féin air an toiseach, a' giùlan a thargaid air a ghualainn.

Ghabh a chuideachda so an t-slighe bu dhìriche gu deas air tì coinneamh a thoirt do *Mharasgal Bhade* aig a Chaisteal-Nogha. Air dhaibh a bhi gabhail na slighe moch sa' mhadainn so, seachad air dorus *Phreston-hall* fhuair am Prionnsa e chiad-lungaidh (no *bhracbhaist*) bho bhan-tighearna Dhiùc Gòrdon a bha chomhnaidh 'san taigh sin: cha bu bhuannach do'n mhnaoi uasail chòir ud, an fhialachd so, cho luath sa' chuala cùirt Rìgh Seòras gun do nochd i an urrad ud dheth a caoimhneas do'n Phrionnsa, chaill i 1000 pund-Sasunnach sa' bhliadhna ris; sùim airgeid a rinn *pàrlamaid* Shasuinn suas d'i ma choineamh na bliadhna, mar dhuais air son a cuid cloinne thogail suas anns a chreideamh Phrostanach.

Air gabhail do'n Phrionnsa agus d'a armailt thar *Chnoc-Shoutra* stad iad an òidhche sin aig *Laudar* agus chuir e suas a chairtealan ann an Caisteal *Thirlstane* tàmhach *Iarla Dhail-Laudeir.* Air an ath mhadainn do bhrìgh tuaraisgeul breugach a chual' e gun robh réiseamaid laidir thrùpairean a' tighinn na chòdhail air an t-slighe so, phill e air ais rathad *Channelkirk* a chum is gun tigeadh cuid dheth an arm a dh' fhan sa' bhaile sin rè na h-òidhche suas ris a mhòr-fheachd, ràinig e'n latha sin (a be 'n ceathramh latha de'n Gheamhradh) cho fad air aghaidh ri *Kelso* a' coiseachd gach ceum de'n t-slighe gun each, gun chàrbad, a chum misneachd nan daoine chumail suas. Chaidh cuideachd eile dheth an arm air an agaidh rathad *Ghall-Seile, Shelkirk, Hauig,* agus *Mhosspauil.*

A chuideachd de'n an arm a ghabh slighe an taobh siar, a bha 'g iomchair nan *cannon* agus trealaich eil' an àirm, ràinig iad *Peebels* air feasgar di-sathurn an

darra latha de chiad mhìos a' Gheamhraidh. Bha' a' ghrian a dol fodha 'nuair a chunnacas a' chiad chuideachd 'a tearnadh a bharr nam mulaichean, a bha 'g iathadh mu'n bhaile air gach taobh, agus bha a' gathanan fann-bhui òir a tilgeadh mìle lainnir dheth na lannan lìbhidh stailinn a bha rùiste ann an dòrn gach gaisgeich, 's a' dùsgadh uabhais ann an broilleichean luchd-àitichidh a' bhaile, a chuala cheana ni's leòr do dhroch iomradh mu'n mhuinntir a bha da'n iomchair. Ach chunnaic muinntir *Pheebles* gun robh na Gàëil na'm buidheann mòran n'a b' fhearr na bha 'n t-ainm dhiù, agus nach tug iad aon chuid, ionnsaidh air an sgòrnanan a ghearradh, no air 'am maoin a spùileadh; mar bhasa g' innse dhaibh a bha iad a deanamh air muinntir eile. Co-dhiù leig na Gàëil fhaicinn ann an so mar bha iad a' deanamh anns gach àit' a bha iad a ruidhinn, gun robh iad a sireadh ùmhlach a's cìs araidh agus n'an rachadh iad sin a chumail uapa, gu'm feuchadh iad lamhachas-laidir gu'n toirt a mach a "dh' aindeoin co theireadh e," air an aobhar sin chaidh iomadh cuideachd dheth an armailt gu caochladh theaghlaichean de'n bhaile, agus ma thimchioll, a' dh'iarraidh teachd-an-tìr agus cairtealan òidhche, agus chaidh na dh'iarr iar a bhairigeadh orra le carthannachd agus caoimhneas.

An deigh do'n chuideachd so de'n arm Ghàëlach, latha no dha a chaitheamh ann am *Peebles*, dhìrich iad *Monadh-Thuaid* gu *Moffat*, agus an sin ghabh iad an t-slighe sios gu *Anadail* agus chaidh iad a steach do Shasuinn fagus do *Changton*.

Dh' fhan Tearlach féin ann an *Kelso* bho 'n Di-luain a chaidh e steach gu Di-ciadain, gun a rùnachd a leigeadh ri duine sam bith de mhuinntir a' bhaile sin,

ma ciod an taobh a bha sùil aige féin agus aig an àrmailt a ghabhail do Shasuinn, a chum an car a thoirt as an arm-dhearg, a bha dha fheitheamh anns a' *Chaisteal-Nogha,* air an aobhar sin chuir e fios gu muinntir *Wooler* (baile a th'air an t-slighe a dh' ionnsaidh a *Chaisteil-Nogha,*) cairtealan òidhche bhi aca réidh air chinn na h-àrmailt gu léir: agus air madainn Diciadain dh'òrduich e'n t-àrm a thriall air an t-slighe a bha treòrachadh gu Lunnainn, air taobh siar na Crìche, a chum gun tàradh e seachad gun fhios do'n arm-dhearg, a bha n-an laidhe anns a *Chaisteal-Nogha.*

Chuir am Prionns' an òidhche sin seachad ann an taigh am meadhon *Iedborgh,* agus air dha eiridh moch sa' mhadainn an ath latha chaidh e thar a bhealach gu taobh na h-airde-n'earra-dheas de dh-*Uisge-Ruidhle,* agus air dha imeachd ma astar chùig mìle fichead, chaidil e 'n òidhche sin ann a' *Hagihaugh* ri taobh *Uisge-Lith-dail,* chaidil cuid dheth an armailt air na raointean, agus cuid eile ann an taighean na tuatha mu'n cuairt do'n àite. Air an ath mhadainn (Di-haoine an t-ochdamh latha de chiad mhìos a Gheamhraidh.) Ghluais an t-arm sios *Uisge-Lith-dail* agus a' chuideachd a thriall rathad *Shelkirk,* agus sios *Dail-Iue* thàinig iad an ceann na cuid eile de'n fheachd ma cheithir mìle fo iochdar *Langholm.* 'Nuair a fhuair an t-arm gu léir air taobh thall na Crìche Sasunnaich thog iad iolach bhuaidh-chaithream, agus tharruinn gach fear a chlaidheamh a thruaill: ach chaochaill cuid aca snuadh, air dhaibh fhaicinn gun ghearr Loch-Iall a mhiar, air dha a bhi rùsgadh a chlaidheamh, a cantainn gu'n robh e na chomharradh air diom-buaidh no turas mi shealbhach.

Ri linn dhaibh a bhi air an turas so, ruith mòran dheth na daone air falbh mar fhiùdmhailich, bha ròidean môra Shiorramachd *Lannraig* agus *Shruidhleadh* air an dùmhlachadh leis na gealtairean so a theich, agus tha mi'n dòchas nach miste leibh a' chluinntinn gu'm bu Ghall-Albannaich no Machraich a' chuid bu liugha dhiubh.





## CAIBIDIL XV.

### GLACADH BAILE CHARLISLE.

AIR an naoidheamh latha de'n Gheamhradh fhuair am Prionnsa fheachd cruinn agus dh'imich iad gus an d' ràinig iad fa-chomhair *Charlisle,* baile bha uairiginn air a mheas na dhion do Shasuinn bho ainneart Alba. Air an latha sin chaidh prasgan de thrùpairean a' Phrionnsa gu uchdanan *Stan-Uig* a' ghabhail beachd air a' bhaile troghlaineachan-amhairc, ach chaidh beagan urchraichean a losgadh orra bho dhaighneach a' bhaile agus b' éiginn daibh teicheadh : air an ath latha chaidh an t-arm a null air caochladh àthan de dh' Abhainn Eidin agus bhruchd iad timchioll a' bhail' air gach taobh, agus sgrìobh am Prionnsa litir gu ard-cheannard na daighneich ag iarraidh air, an armailt a leigeadh do'n bhaile le sìth, a chum calldachd agus dortadh fala 'sheachnadh, ni air nach robh e idir an geall, cho fad sa b' urrainn e a sheachnadh, ged thubhairt e, gum b'eiginn da sin a dheanamh n'an diultadh iad ùmhlachd dha àinte—Goirid an deigh so thàinig naigheachd a dh'ionnsaidh a' Phrionnsa' gun robh *Marasgal Bhade* agus an t-arm-dearg air an turas as a *Chaisteal-Nogha* a chum furtachd air teanndachd *Charlisle,* agus mheas e iomchaidh gum bu chòir dha'n àrmailt *Carlisle* fhagail

air an àm sin a chum coinneamh a thoirt do *Bhade* anns na beanntaichean eadar *Carlisle* agus an *Caisteal-Nogha.* Ràinig e *Caisteal-Uaruig* ma dheich uairean ro mheadhon latha, air an aon latha diag, agus stad e air an òidhche sin aig *Branton.* Dh' innseadh dha an sin gum bu sgeula-bréige a chual' e ma dhéibhinn *Mharasgail Bhade* a bhi tighinn na choinneamh ; air an aobhar sin, phill e Diùic Pheairt agus Morair Seòras Moireach air an ais, le àireamh lionmhor dheth an armailt gu séisd a'chuir ri baile *Charlisle.*

Air dhaibh phailteas fiodha air son fhàraidhean a bhuain ann an Coille-Chorbaidh agus mòran fàil a ghearr-adh ann am pàirceachan *Uaruig,* ghiùlan iad am fiodh agus am fàl sin fa-chomhair a' bhaile air an tri-amh latha diag de'n mhìos, agus thòisich iad air togail dùn cloiche 's fàil (nì ris an can na Gaill *Bateri*) a chum na gunn-aidhean mòra thoirt an àite teine do bhalla 'bhaile. Thog iad na dùin so an imisg dà-fhichead aitheamh bho 'na bhalla. Bha Diùc-Pheart agus Morair Seòras ag obair ás an léintean 'san dìge a' gearradh fàil agus a' togail chlach, a chum misneach nan daoine chumail suas; agus ged a bha'n *gearasdan* a dìon logadh ghunn-aidhean mòra orra fad na h-uine—'s gann gun d'eirmis iad ach fear no dhithis de'n luchd-obair, agus lean na Gàëil mar so air cladhach, 's air bùrach, 's air togail an dùin gu solus na h-ath mhaidne, agus an uair a chunnaic muinntir a' bhaile agus am freiceadan an obair a rinn na fir ghasta, ann an ùin cho gearr, ghabh crith, a's eagal, a's gairsinn, greim air an aignidhean anmhuinn, agus cho luath sa' chunnaic iad na Gàëil a' socrachadh nan gunnaidhean mòra air na sorrachanan thog iad a *bhratach bhàn* ri crann, mar chomharradh

air gun robh iad air géilleadh, agus chuir iad teachdaire dh'iarraidh cùmhnanta sìthe. Chaidh teachdaire a dh-ionnsaidh a' Prionnsa gu *Brunton* a dh'innse dha mu'n bhuaidh, agus a dh'fharraid ciod na cùmhnantan a bha e gu ghabhail bho mhuinntir a' bhaile. Bha gnàthachadh chomanndair Chaisteil Dunéideinn fathast fa-chomhair inntinn Thearlaich, agus cuir e fios gun iad a ghabhail cumha na cìs, ach smùid dearg a chuir ris a' bhaile mar a géilleadh an *gearasdan*, agus an fheachd a bha 'n taobh a steach dha an cuid armachd a liubhairt. Cho luath sa chuala *Cornaileir Durand*, comanndair a *ghearasdain* so, thug e'n *gearasdan* suas maille ris a' bhaile, ma dheich uairean sa' mhadainn, an cuigeamh latha diag de cheud mhìos a Gheamhraidh, chaidh geatachan Charlisle fhosgladh do na Gàëil, agus is iomadh laoch treun a chaidh a steach le gàirdeachas do'n astail so anns an robh fa-dheoigh an cuid ceann air a chàradh mar shùlachan air stob.

Mu'n do chuir an t-arm Gàëlach căs air fearann Shasuinn thàinig a' chuid mhòr dheth an arm-dhearg air tìr ann an *Lunnainn* á Flànrais: agus am feadh a bha 'm Prionnsa na stad ann an *Carlisle* thainig àir-eamh 10,000 saighdear ionnsaichte gu Siorramachd *Stafford* a chum coinneamh a thoirt do'n arm Ghàëlach. Bha muinntir Shasuinn a' saoilsinn gum biodh e na ghnothach ro mhi-ghlic do'n Phrionnsa feuchainn ri dùbhlan a thoirt do'n fheachd lionmhor so, agus gu dearbha, bha na Gàëil féin, a dh' aindeoin feobhas a misnich, a' smaointeach nach biodh e ach na ghniomh cuthaich ionnsaidh thoirt air armailt cho laidir, agus cho acuinneach,—agus a bharr orra so, chaidh feachd eile thogail ann an Sasuinn a chum Lunnainn a dhion,

agus bha *Rìgh Seòras* gu bhi mar cheann orra ! ! Cha robh Tearlach féin a ghabhail a bheag a gheilt a dh-ain-deoin na bha e cluinntinn a bha cruinneachadh na agh-aidh, cha chreideadh e nach tugadh na Gàëil buaidh le còmhnadh nan daoine bha e'n dùil a dh'éireadh leis ann an Sasuinn fein, maille ris an fheachd laidir ris an robh dùil aige thighinn ga ionnsaidh gach làtha as an Fhràing.

Beagan lathaichean an deigh dhaibh *Carlisle* a ghlacadh, chuir am Prionnsa agus cinn-feaghna nam finneachan an comhairle cuideachd, ciod bu chòir a dheanamh. Thuirt cuid gu'm bu chòir dhaibh an *Caisteal-Nagha* a ruidhinn agus latha catha fheuchainn ri feachd *Mharasgail Bhade ;* thuirt cuid eile, gum b' fhearr dhaibh triall do Lunnainn rathad Shioramachd *Lanca* agus latha blàir a chumail ris an fheachd lion-mhoir a bh'air cruinneachadh 'nan aghaidh ann an Siorramachd *Staffoird:* thuirt an treas luchd-comhairle gum b' fhearr dhaibh pilleadh air an ais do dh-Alba, 'thaobh nach robh iad a faicinn coltas sa'm bith air gun eireadh feachd a b' fhiû 'nan aobhar ann an Sasuinn, agus nach mò bha choltas air gun tigeadh cobhair do'n ionnsaidh as an Fhràing.

Mu'n deach' am Prionns' n'a b' fhaid' air aghaidh chuir e Mac-Lachuinn ceann-cinnidh Chlann-Lachuinn air ais do dh'-Alba le litir gu Tighearna Shrath-Ailein ard-cheannard na feachd ann an Albainn a' dh' iarraidh air na chruinnich e de dhaoine 'chuir air falbh gun stad gus an ruigeadh iad a' mhòr-fheachd ann an Sasuinn. Mu'n àm so fhuair am Prionnsa naigheachd á Albainn, a thug dha fìor bheag misnich ; bha mòran sluaigh a bh'air éirich leis ann an Dunéideann, am Peairt, agus

ann an Dundeagh air atharrachadh an inntinn, agus air tréigsinn a bhrataich.

Chruinnich Tearlach a nise na b'aige ann an Sasuinn dheth an armailt ri chéile, agus air dha an àireamh, cha robh aige ach ma thuaiream 4500 fear, ruith làn mhìle dhiu air falbh air an turas eadar *Carlisle* agus Dun-éideann; gidheadh, cha robh teagamh aig Tearlach nach cruinnicheadh lionmhorachd dheth na Sasunnaich fo bhrataich. Air an dara latha fichead de'n mhìos bha'n chiad chuideachd dhe'n arm air an deanamh suas de chuig dheth na réiseamaidean Macrach agus marc-shluagh *Eilecho,* fo chomannda Mhorair Deòrsa Moireach, agus ghluais iad gu ruige *Penruith,* baile tha ma thuaiream da cheud ceithir-fichead a's ceithir *mìle* dh'-uidhe air an taobh so do Lunnainn.

Air an ath latha ghluais réiseamaidean nam Fineachan Gàëlach gu ruige *Penrith,* a' fàgail ceud gu'n leth fear ann an gearasdan *Charlisle.* A chum misneach an t-sluaigh a chumail suas bha'm Prionnsa féin a' falbh ri'n taobh gun each gun ghille, air dha bhi gabhail thar sliabh aonarnach eadar *Penrith* agus *Sap,* bha e air a theirbeirt le sgìos agus cion cadail cho mòr as gum b'eiginn da greim a dheanamh air crios-guaile fear dheth na daoine, chum a chumail bho thuiteam, agus choisich e mar so iomadh mìle eadar a bhi na chadal 's na dhùisg. Fathast bha na bha iad a faicinn de shluagh Shasuinn ag amharc orra le beag meas agus dù-ghrain, bha'n éideadh agus an cainnt a sgaoileadh uabhais rompa mar bha iad a' triall; anns gach àite anns an robh iad a dol a steach bha'n luchd-àitichidh a' gabhail iongantais nach robh iad a stăd agus a spùileadh gach bùth a bha ri taobh na slighe air an robh iad a' falbh, agus cha'n

robh an iongnadh idir na bu lugha 'nuair a chunnaic iad gu'n robh na Gàëil cho taingeil air son gach caoimhneas a bhasa taisbeanadh dhaibh.

Air an turas sgìth àngharach so, bha na Gàël ag éiridh ro bhristeadh an latha, gun ghnè sam bith de theachd-an-tìr ach beagan de mhin choirc a bha na h-uile fear ac' a giùlan air a mhuin ann am pŏca beag cainbe, agus dheth nach robh iad a dh'aon chuid a' deanamh lite, brochan, no aran, ach stăpag (no mar their cuid, fuarag) air uisge fuar an lodain, bho thaobh an rathaid, be sin mar bu trice bu lòn daibh, ach air uairean bha iad a faotainn biatachd anns na taighean anns an robh iad a' cur suas air an òidhche. Bha na Sasunnaich a' gabhail mòr iongnadh gu 'n robh daoine bha tighinn beò air beatha cho suarach so ; comasach air coiseachd bho fhichead gu deich thar fhichead mìle san latha fhuar gheamhraidh, fo mheachainn gach sion a's doirinn, le sléisnean rùiste, agus ged do bha iad beagan uairean gach òidhche fo fhasgath taighe, bha iad daonnan air an cois roi' ghuth an eoin ; a' gabhail fà air solus na gealaich air deireadh na h-òidhche.

Ràinig iad a nise baile beag margaidh ris an canair *Preston,* dh' fhàilticheadh iad le rudaiginn faoilte sa' bhaile sin : Cho luath sa dh' inndrinn iad an ceann a' bhaile thòisich na cluig air séirm agus dh' eirich cuid de mhuinntir a' bhaile leo. Anns a' bhaile so thàinig duin'-uasal dam b' ainm *Mr Townley* de chreideamh an t-Sagairt fo' bhratach Thearlaich : b'e so a' chiad duin'-uasal an Sasuinn aig a robh a bheag sam bith de chumhachd a dh' eirich leis. Thuirt am Prionnsa nis' gu 'n robh e ro dheònach a dhol air aghaidh gun mhaille rathad Lunnainn, gun robh e làn-chinnteach gun éireadh

pailteas dhaoine leis anns gach ceum de 'n t-slighe mar bhiodh e triall. Thuirt e mar an cianda gun robh e cinnteach gun tigeadh feachd lionmhor na chomhail as an Fhràing mu'n rachadh e n'a b' fhaide air aghaidh. Mar so cho-eignich e na cinn-feadhna gu dhol air an adhart ged nach robh bheag a dhòchas aig cuid aca air buaidh a' chosnadh. Aig an àm so ghlac lag-mhisneach cuid dheth na daoine, air dhaibh cuimhneachadh air an drid-fhortan a thàinig an caramh nan Gàël ann am *Preston* bliadhna Sliabh an t-Siorraim 1715, agus thuirt cuid aca gun robh eagal orra nach rachadh iad gu bràch n'a b' fhaid' air an aghaidh. A chum bristeadh air na geasan sin, chaidh Morair Seòras Moireach thar Abhainn *Ribhle* le àireamh lionmhor dheth an fheachd, agus thug e orra an cairtealan òidhche a chuir suas ann an sin.





## CAIBIDIL XVI.

### TURAS NAN GAEL GU MANCHESTER.



IR an ochdamh latha fichead de'n mhìos dh' fhàg an t-àrm gu léir *Preston* agus ràinig iad ma òidhche *Wigan** baile margaidh a tha 196 mìle air an taobh so do Lunnainn agus air an ath mhadainn thog iad orra gu ruige *Manchester*, agus ma naoi uairean a dh' òidhche ràinig toiseach an airm [ma thuaiream ceud marcach,] am baile sin, agus air an ath latha ràinig an t-arm gu léir *Manchester*. Thàinig am Prionnsa féin a steach do'n bhaile ma dha uair an deigh mheadhon latha agus prasgan taghta dheth na Gàëil bu chalma ma thimchioll, ré an latha, [a b'e 'n naoidheamh latha fichead de'n mhìos,] chaidh maoir a' bhaile mun cuairt a thoir rabhaidh do

* Mu'n d' ràinig iad am baile so bha iad a falbh air fìr dhroch rathad, air chor 's gu'n tainig toll air tè de bhrògan a Phrionnsa, agus a thaobh nach robh greusaich faisg air làimh, chaidh am Prionnsa steach do cheardaich a bha ri taobh na slighe, agus thug e air gille 'ghobha breaban de mhìr a dh'iarann tana fhuaigheal le tàirnean air bonn a bhròige. Rinn an gobha òg an obair gu grinn ; agus air do'n Phrionnsa bhi ga phàigheadh air son a shaoithreach thuirt e ris mar so.—" So dhut do dhuais a laochain, agus a's math a choisinn thu i' agus faodaidh tu nise ràdh gu dearbh, *gur tu féin a chiad ghobha riabh a chuir cruithean air mac Righ!*"

gach neach aig an robh cìs-rìgh ri dhioladh, iad da pàigheadh do dh' fhear gleidhidh an ionmhais aig a' Phrionns' ann an lùchairt an rìgh—eadar sin as feasgar chaidh na maoir a rithist mun cuairt a chuir an céill gun robh e air a shonrachadh le mathaibh a' bhaile gum biodh tineachan-éibhinn air am beodhachadh ann an caochladh ionadan mun cuairt do'n bhaile mar onair ri teachd a' Phrionns' òig, ma chiaradh na h-òidhche chaidh na teineachan-aighear so 'nan caoirean dearga agus thòisich cluig a' bhaile air séirm, ach cha d' fhuair fear-gleidhidh an ionmhais a bheag de dh' airgead cìse gus an deach an ath bhairlinn mun cuairt. Air an deicheamh latha fichead de'n mhìos, chruinnich an t-àrm Gàëlach gu léir ri chéile ann am Manchester, chaidh sùrd a chuir air togail dhaoine, agus dh'eirich bho dha cheud gu trì cheud fear do mhuinntir a' bhaile, agus thugadh "*Reiseamaid Mhainchester*" mar ainm orra. Bha iad so fo chomannda *Mr Townly.*

Bha cuid dheth na Sasunnaich am barail gun robh an t-àrm Gàëlach gu beanntaichean *Wales* a thoirt orra, dùthaich anns am biodh sàr-chothrom ac' air an armdhearg, a thaobh e bhi na thalamh garbh anns nach b'urrainn saighdearan ionnsaichte iad féin a ghnàthachadh cho math ; air an aobhar sin leag muinntir Dheòrsa na drochaidean a bha thar Abhainn *Mhercy,* a bha ruith eadar an dùthaich sin a's *Manchester,* chum 's nach faigheadh na Gàëil a null.

Air a' chiad latha de chiad mhìos a gheamhraidh, dh' fhag an t-arm *Manchester* n'an dà chuideachd, ghabh aon chuideachd rathad *Stockport* agus a' chuideachd eile rathad *Knottesford,* bha so a nochdadh gur h-e Lunnainn a bha dìreach nam beachd. Chaidh na drochaitean a bh'

air an t-slighe so mar an cianda bhristeadh sios, air an aobhar sin thàinig air an arm a dhol thar Abhainn *Mhercy* air sheòl eile, agus be sin coille chrithinn a bha ri taobh na h-aibhne a' ghearradh agus seòrsa drochaid a dheanamh dheth na craobhan air an d' fhuair na h-eich, na *canoin*, agus gach trealaich chòmhraig eile null: ghabh am Prionnsa féin maille ris a' chuideachd eile de'n àrm am bial-àth aig *Stockport* agus an sruth a' ruidhinn suas gu chrios.

Air feasgair a' chiad latha de mhìos mheadhonach a' gheamhraidh thàinig an dà chuideachd dheth an armailt an ceann a' chéile aig *Maccleshfield* far an d' fhuair Tearlach brath gun ghabh Diuc Uilleam comanud' an airm Shasunnaich a bha na laidhe ann an Siorramachd *Stafford*. Rùinich am Prionnsa gu 'n gluaiseadh e féin agus an t-arm Gàëlach gu *Derbie* chum 's nach biodh fios aig an Diùc c'àit' an rachadh e air an tòir—mar sin chaidh Morair Deòrsa Moireach le prasgan dheth an arm gu ruige *Congleton*, air an rathad dhìreach a ta treòrachadh gu *Litchfield*, an uair a chaidh a' chuid eile' de 'n armailt gu ruige *Derbie*.

Air an dara latha de mhìos mheadhonach a' gheamhraidh, chuala Diuc Uilleam gu'n robh feachd laidir dheth na Gàëil ann an *Congleton* agus gun robh a' chuid eile dhiù gu bhi ann sa' bhaile sin ma òidhche. Chaidh Diùc Uilleam air an fheasgar sin gu baile ris an canair *Stone*, a' fulang do mhòr-fheachd nan Gàël gabhail seachad air gun fhios da. Fhuair Morair Seòras a nise seachad an rathad bu mhiann leis, agus dh' fhàg e *Congleton* agus chaidh e seachad tro *Leek*, agus ràinig e baile do'n goirrear an t-*Allt-Innsinn* ma fheasgar.

Tacan an deigh dhaibh a dhol seachad air *Leek* thrus

armailt a' Phrionnsa gu léir ri chéile air an rathad dìreach gu *Derbie* chum 's nach tugadh an t-arm-dearg ionnsaidh orra gun iad a bhi gu léir cruinn.

Ràinig Tearlach a nise an imisg shia fichead mìle do Lunnainn le seòlaidhean innleachdach Mhorair Seòras. Dh' fhaodadh e Lunnainn a ruidhinn a nise gun a thighinn an àite buille do'n arm-dhearg a bha mu'n àm so ma thuaiream naoi mìle n'a b' fhaide bho na bhaile sin na bha na Gàëil.

'Nuair a chualas ann an Lunnainn gun robh na Gàëil a' faighinn seachad air an arm-dhearg, ghlac uabhas muinntir a' bhaile, chaidh gach bùth a dhùnadh, agus theìch mòran sluaigh a dh'ionnsaidh na dùthcha a' toirt leo gach seud bu luachmhoire bha nan séilbh. Ghlais Diùc a Chaisteil-Nogha, a h-aon de dh' fhir stàta na rìoghachd, e-féin na sheòmar rè latha, ga cheasnachadh féin, co dhiù a b' fhearr dha Tearlach no rìgh Seòras àicheadh. Chuir rìgh Seòras féin a' chuid usgraichean agus sheudan bu luach-mhoire air bòrd a luinge agus bha i ga fheitheamh fo làn uidheam, deas gu seòladh air falbh leis a null do'n Ghearmailt a' cheart cho luath sa' chluinnte na Gàëil a bhi dlù do'n bhaile ! Bu chian a bha cuimhn' aig na Lunnainnich air latha 'n ullachaidh mhòir sin a ta fathast iomraiteach ann an seanachas fir Shasuinn air an tug iad "*Di-h-aoine dubh* " mar ainm.





## CAIBIDIL XVII.

### PILLEADH NAN GAEL A' SASUINN.

FHUAIR am Prionnsa fios ann an *Derbie* gun tàinig Morair Iain Drumainn, bràthair Dhiùc Pheairt, air tìr ann am Montròse le feachd lionmhor as an Fhràing a chum còir a' chumail ri Tearlach an aghaidh Shasuinn. Air an treas latha fichead de mhìos dheireannach an fhoghair ràinig *Coirneil O'Brian, Marcus D'Argenson,* a bha mu'n àm sin a' chònaidh ann a' *Fontainbleau,* baile beag màrgaidh a tha ma thuaiream deich mìle fichead bho Phàrais, [priomh bhaile mòr na Fràinge,] an Rìgh Fràngach, agus dh' aslaich se air comhnadh le Tearlach Stiùbhart Prionns' Alba, an aghaidh a dhearg nàmhaid, Impire Hanobher.* Thuirt an Rìgh gur h-e bha deònach, agus chuireadh seòl gun dàil air feachd a chuir cruinn agus thaghadh brod nan daoine as na réiseamaidean Fràngach agus Eireannach, agus ma mheadhon ciad mhìos a' gheamhraidh sheòl 1000 fear bho *Dhunkirk* am Flanras le pailteas àrmachd agus goireasan eile. Thàinig iad so gu léir air tìr sàbhailt ann am Montròse air fir dheireadh ciad mhìos a' gheamhraidh, ach ma thuaiream ceud fear a ghlac long bheag Shasunnach.

---

* Rìgh Seòras.

Cho luath sa' dh' fhàg Morair Drumuinn an Fhràing thòisich luchd-riaghlaidh agus àrd uaislean na rìoghachd sin le òrdugh an rìgh air togail feachd ro laidir a bha iad gu chuir air tìr air oirthire deas Shasuinn, chaidh dheich mìle fear a chuir cruinn ann an ùin ro ghearr a chum na crìche sin, agus chaidh Prionns' Eannraig Stiùbhart, bràthair a b' òige Thearlaich, a thoirt á Pàrais a chum Sasuinn a ruidhinn air cheann an airm Fhràngaich ; chaidh gach goireas a chuir ann an deagh òrdugh a chum na còmhraig, agus ghabh an Rìgh Fràngach a chead dheth na Prionns òg, ag ràdh ris gu'n gabhadh e dhinnear maille ris, le sìth a's sàmhchair ann an Lunnainn air an naoidheamh latha fichead de mhìos mheadhonach a' gheamhraidh. 'Nuair a bha'n cabhlach Fràngach deas gu dhol fa-sgaoil, thàinig fios á Sasunn gun robh na Gàëil air gabhail an teichidh do dh' Abainn. N'an robh na Gàëil air gabhail air an aghaidh bha 'n fheachd Fhràngach, trà gu leòir ann an Lunnainn gu còmhnadh leo ; agus a réir gach coltais bhiodh sliochd nan rìghrean dùthasach air an cur an dàil an còrach le ro bheag spàirne.

Moch sa' mhadainn, air an chuigeamh latha de'n mhìos, ràinig am Prionnsa *Derbie,* air chath-chrith gu dhol air aghaidh le dòchas gun tugadh an fheachd Fhràngach coinneamh dhaibh faisg air Lunnainn. Bha 'n àrmailt gu léir ann an deagh mhisneach agus " mar choin air éill" air son a bhi gha 'n cumail bho thòiseachadh air feachd Dhiùc Uilleam; bha iad gu léir an dùil gun robh iad gu toiseachadh air am arm-dhearg ás a's ás ; agus thoisich cuid dhiù air bleth an claidheannan anns na ceardaichean, agus cuid eil air gabhail Sàcramaid Suipeir an Tighearn' anns na h-eaglaisean, a thaobh gur h-e bàs no

buaidh air an robh iad an geall—ach mo thruaighe! Is beag a bha dh' fhios aig na laochraidh threuna gun robh an luchd-treòrachaidh de chaochla aignidh!

Air madainn a' chuigeamh latha de'n mhìos chaidh na h-uaislean do dh' ionad ar leth a chuir an comhairle cuideachd, ciod bu chòir dhaibh a dheanamh. Thuirt Morair Seòras Moireach agus a' chuid mhòr dheth na h-uaislean gun robh iad am barail gum b'e gnothach bu ghlic an armailt a theicheadh gun dàil do dh'-Alba, a thaobh gun robh iad gu bhi air an cuartachadh le trì armailtean laidir dheth na naimhdean; 'nuair a rachadh iad so cuideachd bha iad ma thuaiream 30,000 fear. Na'm be 's gun tigeadh iad an àite buille do dh'aon de na h-armailtean so, agus buaidh na làrach a chall, cha'n fhaigheadh duine dhiù ás le'm bheatha. Mar a tuiteadh am Prionnsa féin sa' chath, rachadh a' ghlacadh leis na nàimhdean agus a cheann a sgaradh gun tròcair dheth a mhuineal. Thuirt Tearlach féin nach robh e meas gach cunnard dhiù sin ach mar ni gun diù; agus dh' aslaich e gu dion air na Fineachan iad a dhol air an aghaidh. Thuirt e gum faodadh gaoid a bhi anns an arm-dhearg a bheireadh air cuid dhiù éiridh leis-san. 'Nuair a chunnaic Diùc Pheairt gun robh am Prionnsa cho tìtheach air a dhol air aghaidh thug e aonta gum bu chòir sin a dheanamh. 'Nuair a chunnaic Tearlach gun robh iad gu léir ach Dùic Pheairt, aindeonach air a' dhol air an aghaidh, thuirt e gum b' fhearr leis na pilleadh rathad *Charlisle*, a dhol do *Wales*, ach thuirt na h-uaislean gu léir, gum b' fhearr dhaibh teicheadh. 'Nuair a chuala Tearlach so bha chràdh cridhe cho mòr is nach do labhair e smid ri iosal no uasal fad chairteal na h-uarach an deigh sin. Sgaoil an luchd-comh-

airle ma fheasgar, le òrdugh gun robh an t-àrm gu teicheadh air *ratreat* moch sa' mhadainn a màireach !

Air do Thearlach a dhol a steach air tùs do shasuinn sheachainn a mheud dheth na Sasunnaich 'sa bha'ann an deagh rùn da aobhar comunn no còmhradh, a dh' aon chuid, a bhi aca ris féin no ris na Gàëil, a thaobh nach robh iad a faicinn coltas sam bith gun tugadh feachd cho lag buaidh air armailt lionmhor rìgh Deòrsa, agus nan tarladh dhaibh a dhol san eidriginn, bha iad a faicinn nach robh n'a b' fhearr no 'm bàs a feitheamh orra air son an saoithreach,—ach fa-dheoigh air dhaibh a bhi faicinn cho misneachail sa' bha na Gàëil a dol air an aghaidh, agus fathunn a bhi dol mu'n cuairt gun robh feachd Rìgh na Fràinge gu thighinn ann an ùin ghearr thar chuan, dh' eirich iomadh dhiù, agus bha iad air an turas gu feachd nan Gàël a ruidhinn an uair a chual iad gun robh an t-àrm air teicheadh do dh-Alba. Dh-éirich àireamh lionmhor ann a *Wales*, Gàëldachd Shasuinn, chum Tearlaich a chòmhnadh, agus choisich iad ma leth cheud mìle dh'uidhe chum a thighinn fo 'bhrataich, ach air dhaibh a' chluinntinn gun do ghabh àrmailt an *ratreat* phill iad gu léir dhachaigh. Is meòir dheth an aon chraoibh na *Welsich* agus na Gàëil againne, agus a thaobh cruadail, gaisge, agus misnich, is iad de shluagh a chruinne as faisg a théid air na Gàëil Albannach anns gach euchd agus fearra-ghniomh. N'an robh iad so agus na Fràngaich air tighinn ann an ceann an airm Ghàëlaich bhiodh eachdraidh eile ri innse ma "Bhliadhna Thearlaich."

A thaobh nach cuala na saighdearan, no na h-oifigich Ghàëlach an òidhche sin gun b'e rùn nan uaislean teicheadh, 'nuair a ghluais iad air fìr thùs na madainn'

an ath latha, le sùil gun robh iad a' triall ann an coinneamh Dhiùc Uilleam agus an airm-dhéirg, bha iad gu léir ann an deagh shunnt agus ann am fonn còmhraig ; ach cho luath sa shoilleirich an latha, sa dh' aithnich iad le cotharraidhean a bha iad a cuir air na clachan-mìle le 'n claidheannan, mar bha iad a dol air an aghaidh, gun robh iad a nise pilleadh dhachaigh gun bhuaidh, cha chluinnte measg na h-armailt gu léir ach osnaich thùrsach agus gearan! Ged a bha mulad nan daoine mu'n àm so mòr, bu bheag e seach mulad a' Phrionnsa féin ; bha gach dòchas a nis' air seargadh na uchd ; agus bu léir a bhlà air a mhala chaoin, chairdeil,—cho fad sa bha e dol air aghadh le buaidh, chuir e gach cruaidh-chas agus dosgainn ann an neo-bhrìgh, b'e féin a' chiad fhear de'n fheachd a bhiodh air a bhuinn anns a' mhadainn a' cuir an airm an òrdugh agus a' bhrosnachadh nan daoin' air aghaidh ; ach a nise, bhiodh an armailt gu léir deas gu triall mu'n eireadh e, agus is gann gun canadh e facal connaltraidh ri iosal no uasal bho mhoch gu dubh.

Bha teicheadh, no *ratreut,* an airm aig an àm so air a stiùradh le diomhaireachd, seòltachd, agus sgil, air alt is gu'n robh iad mar bu tric' astar dha latha air thoiseach air an arm-dhearg mu'm bu chomasach do Dhiùc Uilleam a mheasrachadh ciod i 'n t-slighe a leanadh e air an ruaig, ach air dha brath cinnteach fhaotainn air an taobh a theich iad, chuir e mìle fear dheth na saighdearan coise air muin each as an dheigh agus e f in air an toiseach, ghabh e rathad *Chonventry* tro fhìr dhroch ròidean a tha treòrachadh tre *Ultoxester* agus *Cheadle* agus thàinig e gu *Macclesfield* air feasgar an deicheamh latha de'n mhìos, da latha an deigh do na Gàëil am baile sin

fhàgail. Chaidh innse dha ann an so, an deigh do na Gàëil imeachd tre *Ashbourn Leek* agus *Mhacclesfield,* gun dh' fhag iad air a mhadainn sin féin *Manchester* agus gun thriall iad gu *Wigan.*

Feadh sa' bha na Gàëil a' triall air an ruaig bha iad a siubhal cho riaghailteach agus cho beag fiamh 's ged nach biodh an tòir orr' idir, agus cha mhò a leig iad leis an nàmhaid an cothrom bu lugh' fhaotainn orra féin no air an cuid trealaich, ged a bha iad a siubhal da'n cois agus an t-àrm-dearg air eachabh chum iad a ghnà uighe mhath astair an ceann orra, gun bhuille gun urchair fhaotainn fad dà latha dhiag, agus da' latha dhiù sin a chur seachad na'n stad ann am *Preston* agus ann an *Lancaster.* Air an dara làtha diag de'n mhìos thàinig marc-shluagh Sheanalair *Wade* ann an ceann feachd Dhiùc Uilleam. Bha'n t-àrm dearg a bha nis an tòir air na Gàël ma thuaiream da-fhichead ceud marcach, agus chum iad air an astar bho *Phreston* tro ròidean a bh'air fàs ro olc le fhichead na h-àimsir. Cuir Diùc Uilleam m'an àm so gairm a dh'ionnsaidh gach luchd-dùthcha mu'n cuairt, iad a mhilleadh nan ràidean mòra, agus gach drochaid a bh'air gach slighe a bha na Gàëil gu ghabhail a bhristeadh sios : ach ged do chaidh sin a dheanamh, cho luath sa fhuaradh an t-òrdugh ; cha mhòr maille chuir e air "fir threubhach nan Garbh-chrioch," ach 's ann a thionndaidh an t-olc a chaidh a chumadh dhaibh leis an Diùc chum am buannachd. Bha 'n rathad cho olc aig marc-shluagh an Diùc féin an uair a thàinig iad an deigh nan Gàël, is gun deach an astar am maillead cho luath sa ràinig iad e, air chor is gun d' fhuair na Gàëil gu'm math an ceann orra.

Ràinig an Prionnsa agus a' chuid mhòr dheth an àrm

*Penrith* air feasgar an darra latha diag, ach thainig tubaist an caramh cuideachd dheiridh na feachd a bha fo chomannda Mhorair Seòras Moireach a thaobh cuid dheth na carbadan a bha giùlan an cuid trealaich, a dhol as a chéile le olcas an rathaid, chuir so maille air an astar, agus thug e comas do 'n chuid bu luaithe de thrùpairean Dhuic Uilleam a thighinn suas riu ; an sin thug Morair Seòras òrdugh do Dhòmhnullaich Ghlinne-Garaidh a dhol na'n còdhail, ach theich na trùpairean air falbh, mu'n d' fhuair na Dòmhnullaich an àite buille no teine dhaibh.

Bha' chuideachd dheiridh air a deanamh suas de Dhòmhnullaich Ghlinne-Garaidh, fo' chomannda Iain Ruaidh Stiùbhairt, a bha ma thuaiream dà cheud fear an àireamh, ach m'an àm so thàinig, Stiùbhartaich na h-Apunn, agus na Bàideanaich, réiseamaid Chluainidh, 'nan ceann, bha iad an sin ma thuaiream mìle fear. An earalas gun tugadh an t-arm-dearg an ath ionnsaidh orra· chuir Morair Seòras Iain Ruadh Stiùbhart air aghaidh gu *Penrith* a dh'iarraidh mìle fear a thighinn gun dàil a chòmhnadh leis a chuideachd dheiridh. Ma dhol fodha na gréine thàinig feachd Dhiùc Uilleam, [ma thuaiream dà fhichead mìle marcach] am fradharc na'n dà chuideachd m'a astar mìle 'nan deighe.

A chùm a thoirt a' chreidsinn air an arm-dhearg gun robh feachd nan Gàël n'a bu lionmhoire na bha iad, thug Morair Seòras air cuid dheth na fir bhrataich a dhol air cùl garadh fada sgithich a bha faisg orra, agus an cuid brataichean a sgaoileadh a chum gu'n saoileadh Diùc-Uilleam gu'n robh feachd lionmhor air cùl a' ghàraidh. Chaidh Morair Seòras an sin air cheann nam Bàideanach, agus Cluainidh r'a thaobh. Dh'iath dalla-

bhrat na h-òidhche nise mu'n cuairt air chŏr is nach bu léir dhaibh na nàimhdean, ach air do'n ghealaich boisgeadh tro na neoil dhubha stoirmeil a bha ga falach, chunnaic Morair Seòras feachd thrùpairean a tearnadh bharr nan each, agus a dlù-theannadh da'n ionnsaidh mar shaighdearan coise. Air ball dh-òrduich Morair Seòras an dà réiseamaid a b' fhaise dhaibh a dhol na'n còdhail, air dhaibh sin a dheanamh loisg nan nàimhdean làdach ghunnaidhean caol' orra: cho luath sa chunnaic Morair Seòras so ghlaodh e:—"*claidheamh mòr!*" mu'n cunnte seachd bha na Gaeil nam buillsgean, agus thòisich iad air speòltach mar bu nòs daibh a dheanamh le claidheamh a's sgiath, air chor is gun ghabh an t-eascaraid ruaig ann am beagan mhineidean.* An deigh an sgiùrsaidh so a thoirt air na nàimhdean ghabh Morair Seòras agus a dhaoine an deigh na mòr-fheachd agus air dhaibh *Penrith* a ruidhinn leag iad an anail, a's ghabh iad ùrachadh bidhe.

Air an naoidheamh latha diag de mhios mheadhonach a' gheamhraidh stad an t-àrm Gàëlach gu léir ann an *Carlisle* agus dh' fhàg iad ann an *gearasdan* a' bhaile sin mar fhriceadan *Réiseamaid Mhanchester* agus àireamh àraidh dheth na réiseamaidean, Macrach, beagan Fhrăngach, agus Eireannach bha 'n àireamh shluaigh a dh' fhàg iad gu léir anns a' ghearasdan ma thrì cheud fear. Air madainn an fhicheadamh latha de'n mhìos thàinig mòr-fheachd nan Gàël ma choineamh a' ghearasdain a toirt slàn leis a mhuinntir a dh' fhag iad ann; thàinig am Prionnsa féin dlù do'n bhalla thoirt

* Anns an arabhaig so ghlac Iain Ruagh Stiùbhart gille ton-eich Dhiuc Uilleam (no mar a their na Goill féin *groom*) air dha thoirt mar chulaidh-àbhachd air *cholair* a dh'ionnsaidh Thearlach, phill am Prionns e air ais a rithist a dh'ionnsaidh a mhaighsteir.

seòlaidh dhaibh mar ghnàthaicheadh siad iad féin gus an cuireadh e ann an ùin ghearrfeachd á Albainn a rachadh nan àite, dh' éisd iad ris le mòr spéis agus ro-airre, an sin ghabh e chead dhiu. Be sin an sealladh deireannach a chunnaic iad dheth na Phrionns' agus dheth an co-shaighdearan, a bha nise a' dlùthachadh ris an tìr ghràidh nach d'òrduich dàn *dhaibh-sa* fhaicinn gu bràch tuileadh!

Ma dha uair an deighe mheadhon latha ràinig am Prionns' agus an t-àrm abhainn Esg a ta roinn na crìche eadar Albainn 's Sasuinn, bha'n abhainn so leis bu ghnà a bhi glé thana nis' air fàs na linne dhomhainn le dòrtadh nan sion, agus a thaobh gun robh eagal orra gun deanadh dìle na h-òidhche sin na bu ro dhaoimhn' i, smaointich iad gu'm b' fhearr dhaibh a dhol tharais gun mhaille. Rinn iad an sin innleachd air an àth a chur—Chaidh am marc-shluadh a mach beagan osceann na h-àtha a chum neart a bhuinne bhristeadh; agus chaidh na coisichean ann an reang deichneir an guailean a' chéile chum gun seasadh iad n'a b' fhearr san t-sruth. Chaidh marcaich a chur mar an ciadna tacan sios bho 'na bhial-àth' chùm nì, no neach a rachadh leis an t-sruth a thogail suas. Mar so fhuair iad gu léir a null sàbhailt, agus dh' fhad iad teineachan mòra connaidh air bruaich na h-aibhne gu iad féin a thiormachadh agus a' gharadh—an sin thog iad luathgair éibhneis air son gun dh' fhuair iad am buinn a' rithist air fraoch Alba! a' cur air chùl gu tŭr, gach dosgainn agus alabhan a thàinig nan caramh air an turas sgìth sin!

Chaidh crìoch a nis' a chuir air an turas so,—Theagamh, a thaobh seòltachd, cruadal agus gaisge nach

robh a shamhail bho thùs an t-saoghail ann an tìr sam bith air domhainn, mhair e sia seachduinean ann am fearann nàimhdean, eadar dà àirmailt a bha na h-uile h-aon diù a cheithir lionmhoiread ris na Gàëil féin! Bha'n aimsir cho olc is gum bu leòir i na h-aonar gu dòlas a thoirt an caramh luch-turais aig nach robh ach ainmig ionad anns an cuireadh iad an cinn fopa, gidheadh, bho'n uair 's chaidh iad thar na crìche Sasunnaich, gus an tàinig iad a rithist a nall oirr' cha do chaill iad dheth na chùig mìle fear, le sgiorradh, teine, no claidheamh an nàmhaid, ach ma dhà fhichead fear! eadhon air an ruaig bha riaghailt agus misneach dha'n leanmhuinn nach cualas iomradh a bhi aig feachd ach iad féin, agus an àite teicheadh le breisleich ghiorragach ro 'n luchd-tòrachd is ann a phill iad gu minig nan aodann, ga'm pilleadh air 'n-ais mar chaoirich ro mhadraidh. Ghiùlain iad bratach Ghlinn'-Fianain astar cheud gu'n leth mìle tro fhearann làn nàimhdean, agus thug iad a rithist air a h-ais i gun ghaoid gun bheud "tro mhìle gàbhadh agus thorunn nan cath."

Air faicinn do Dhiùc Uilleam gun do theich na Gàëil á Sasuinn gu tŭr mheas e iomchaidh Lunnainn a ruidhinn a chum coinneamh a thoirt do'n arm Fhràngach a bha e 'n dùil a bha gu thighinn air tìr air taobh deas Shasainn, agus dh' fhag e'n t-arm-dearg fo chomannda Sheanaileir *Wade*, agus *Hawley*. Dh' fhan *Wade* le cuid dheth an arm anns an *Chaisteal-Nogha* agus chaidh *Hawley* do dh' Albainn leis an earainn eile.

Ri taobh Abhainn *Esg* roinn am Prionns' an armailt na dà chuideachd. Chaidh aon chuideachd dhiu rathad

*Ecclefechan* agus *Mhoffat*, le Morair Seòras Moireach, Diùc Abhall, Morair Ogilbhie, agus Morair Narain air an ceann. Chaidh am Prionnsa féin air ceann na cuid-eachd eile maille ri Duic Pheairt, *Morair Elecho*, agus *Morair Phitsligo*, Lochiall Tighearna Chlann-Raonuill, Tighearna Ghlinne-Garaidh agus Fear na Ceapaich. Stad iad an òidhche sin aig Annain. Air an ath mhadainn thriall *Morair Elecho* le cùig ceud fear gu séilbh a' ghabhail air Dun-phris. Dh 'iarr am Morair air muinntir Dhun-phris cìs 2000 pund-Sasunnach a phàidheadh, agus mìle daothain bhròg a thoirt dhà gu feum an àirm. Nuair thòisich muinntir a' bhaile air gearan gun robh a' chìs sin tuilleadh as trom, thuirt cuid dheth na Gàëil gur ann bu chòir dhaibh a bhi taingeil a chionn nach fac iad an taighean a dol 'n an lasair mu'n cluasan.

Air madainn an tri-amh latha fichead de'n mhìos chaidh am Prionns' agus a' chuid eile dheth an àrm suas gu *Nithsdale* agus chuir e 'n òidhche sin seachad ann an Druim-Lannraig an taigh Dhiùc *Queensberry* chaid-il am Prionnsa féin anns an leabhaidh stàta; agus laidh iomadaidh dheth na daoine air *seidean* connlaich air ùrlar cuid de sheòmraichean an taighe.

Air an ath mhadainn dh' fhàg am Prionnsa Druim-Lanraig agus ghabh e-féin 's an t-àrm an t-slighe gharbh thar Dala-bhinn gu Dail-Chluaidh le rùn triall do Ghlasa-cho, chuir e'n òidhche sin seachad ann an lùchairt *Dhiùc Hamilton*, chaith e' chuid mhor dheth an ath latha ri sealg ann am pàirceachan séilg an duin'-uasail sin.

Air madainn an ath latha ghabh an t-arm tro bhaile beag risan canair *Lesmahàgo* sios gu Glasacho agus b' ann air eiginn a chùm am Prionnsa na Gàëil bho thenie

chuir ris a' bhaile a thaobh mar a gnàthaich iad Tighearna Chinn-Loch-Mùideart air dha bhi gabhail tro na bhaile sin air a thuras do Shasuinn.*

Thriall iad an sin gun stad do Ghlasacho, be muinntir a' bhaile sin a b' fhaide sheas a mach an aghaidh Thearlaich a bha 'n Albainn gu léir. Am feadh 'sa bha 'n t-arm Gàëlach ann an Sasuinn thog muinntir Ghlasacho dà cheud diag fear gu seirbheis Dheòrsa. Air latha Nollaig dh' inndrinn a' chiad chuideachd dheth na Gàëil baile Ghlasacho, agus air an lathairn-a-mhàireach thàinig am Prionnsa féin a steach leis a' chuid eile dheth an armailt. Bha na Gàëil mu'n am so an deigh astar chùig ceud agus cheitheir fichead *mìle* a dh'uidhe a choiseachd ann an ùin dha-fhichead latha 'sa sia-diag, ged a bha iad iomadh latha dhiù sin n'an stad.

Bha'n armailt mu'n àm so air dol gu tŭr á uidheam, bha nise dà mhìos bho'n a dh' fhàg iad " Tìr nam

---

* Air do Thighearn òg Chinn-Loch-Mùideart a bhi pilleadh do Shasuinn, an deigh 'theachdaireachd bho na Phrionnsa gu Sir Alasdair Mac-Dhòmhnuill, agus gu Mac-Leòid Dhun-bheagain a chur an céill. Ghabh e féin agus a ghill mar ath-ghorid a chum na crìche Sasunnaich tro *Lesmahàgo*. Bha beadagan de sgoileir òg da'm b' ainm *Linnings* anns a' bhaile sin a chunnaic Tighearna-Chinn-Loch-Mùidcart ann an Dunéideann, agus air ball dh' aithnich e gum b'e a h-aon dheth na h-oifigich Ghàëlach ; a chunnaic e maille ris a' Phrionnsa' ann an Dunéideann, chaidh e air ball agus chruinnich e muinntir a' bhaile, thug cuid dhiu leo seanna mhosgaidean glagach; cuid eile gobhlagan aolaich ! agus ghearr iad aithghearra-talmhuinn air an Domhnullach chòir, agus dh' iath iad ma thimchioll. 'Nuair a chunnaic ghille an Domhnullach am pràbar a nochdadh mì-mhodh da mhaighstear chuir e dhà na thrì de ruagairean na ghunna chùm cuid aca thoirt gu talamh, ach cha do cheadaich a mhaighstear dha sin a dheanamh ; thuirt e gum bu roghnaiche leis geilleadh na duine dheth na ghràisg a mhàrbhadh, agus dh' fhuilig e dha na phrasgan thruagh so a ghuilan gu Caisteal Dhunéideann, anns an deach a chumail na phriosanach, gus an deach a thoirt maille ri priosanaich eile gu *Carlisle* chum a chur gu dìth !

beann 's nam breacan" a's bha'n éideadh mar bu dù dha bhi air call a' mhaise 's a' dhath le sion a's doireann a's droch ghiullachd eile; bha 'm brògan air dìobairt agus an osanan air caitheamh : ach cha robh am Prionns a bheag a dh-ùin ann an Glasacho 'nuair a chuir e seòl air an armailt a chur ann am brŏd uidheam thug e air muinntir a' bhaile gun do sholar iad 12,000 leine, 6000 cota-gearr, 6000 daothain bhròg, agus an àireamh chianda de dh-osanan. Chuir e sin fios air Pröaist a' bhaile agus air dha thighinn da ionnsaidh dh'iarr e air ainmeanan na feaghnach a bha togail feachd na aghaidh a thoirt suas dà, oir neo gun crochadh se e cho àrd sa chuireadh maidean e—dh'fhreagair am Proöaist gu dàna, " nach ainmaicheadh e duine sam bith ach e-féin: agus nach b'uabhas leis idir am bàs fhulang air son gnothach co iomchaidh agus cho ceart."— Co-dhiubh thug Tearlach air a Phröaist gun do phàidh e cìs 500 Pund-Sasunnach—Thug e mar an ciand' air muinntir Phaislig gun d' ìoc iad cìs 500 Pund-Sasannach, agus dh'ioc Rinn-fraoich* agus na bailtean eile ma thimchioll Ghlasacho an cìsean féin. Mu'n àm so dh'àireamh càirdean Rìgh Deòrs' ann an Glasacho armailte Thearlach, agus mheas iad i bhi ma thuarean 3600 coisiche agus 500 marcach.

* Renfrew.





## CAIBIDIL XVIII.

### ULLACHADH RO' BHLAR NA H-EAGLAISE BRICE.

AIR do Thearlach agus da fheachd ochd latha chur seachad ann an Glasacho ga'n cur féin ann an uidheam agus a' leagail an sgìos, thriall iad air an treas latha de mhìos dheireannach a' gheamhraidh 'nan dà chuideachd, chaidh aon chuideachd rathadChill-Saoidh agus a' chuideachd eile rathad *Chumbernauld.*

Bha stiùradh an airm-dheirg ma'n àm so, an earbsa ri Seanaileir *Hawley*, an dearbh dhuine aig an robh riaghladh lamh dheas an àirm dheirg latha Sliabh an t-Siorram, agus a thaobh gun chuir e'n ruaig an latha sin air na Gàëil le réiseamaid lionmhor thrùpairean, cha robh teagamh sam bith aige nach deanadh e'n cleas ciand' air feach a' Phrionnsa cho luath sa' rachadh e na dàil, agus chluinnte e gu tric ri sgĕig 'sa' măgagh air Sir Iain Cope agus air na bha coladh ris air Sliabh a Chlamhain.

A chùm na h-ùine chuir seachad gus an tigeadh a' chuid eile dheth na Fineachan Gàëlach as an Taobh-

tuath, thug Tearlach ionnsaidh air Sruidhleadh a ghlacadh, agus air di-dòmhnaich an cuigeamh latha de'n mhìos bha 'm baile air iadhadh mu'n cuairt leis na Gàëil. Air madainn di-luain thog iad *Bateri* ma uidhe urchair gunna do'n bhaile : air faicinn so do'n ard-bhàili dh-aslaich e orra fantuinn air an ais gu deich uairean sa' mhadainn a maireach, thug Tearlach an dàil sin dà, agus ma thrì uairean an deigh mheadhon latha leigeadh an t-arm gu léir a steach do'n bhaile gu'n urachair a chuir a gunna, no claidheamh a thoirt a truaill. Air an ath mhadainn thàinig àireamh lionmhor dheth na Frisealaich, agus ceithir cheud de Chlann-Chătainn a thog Baintighearna Mhic-an-Tòisich na Mòidhe gu Sriudhleadh, a chòmhnadh Thearlaich.

Air a' cheart latha a chaidh na Gàëil a steach do Shruidhleadh bha Seanaileir *Hawley* an deigh an t-arm-dearg fhaotainn ri chéile ann an Dunéideann, bha fheachd ma thuaiream ochd mìle fear agus bha trì cheud diù na'm marc-shluadh. Air an treas latha diag dh'fhàg iad Dunéideann a chum tachairt ris na Gàëil, agus chàmpaich iad air feasgar an t-sé-amh latha diag air an t-sliabh air taobh na h-airde n-iar-thuath de'n Eaglais bhric. Moch air madainn an ath latha thàinig Iain-Caimbeul a Mhàim Mhòr le mìle fear dheth a' chuid Caimbeulach féin an ceann an airm-dhéirg.

Air a' mhadainn so cha do mheas Seanaileir *Hawley* iomchaidh a dhol an codhail nan Gàël ; a thaobh gun deach innse dha gun robh iad féin a' dol a thoirt coinneamh dhasan ; oir a cheart cho luath sa' chuala Tearlach gun robh an t-arm-dearg air tighinn dlù do làimh chuir e roimhe gun rachadh e leth na slighe nan còdhail, agus chàmpaich na Gàëil an òidhche sin ma dhà mhìle air

an taobh sear do dh'Allt a Bhonaich, agus ma sheachd mìle bho'n Eaglais Bhric 'Nuair a bha an t-arm-dearg nan laidhe air raointean na h-Eaglaise Brice agus na Gàëil air sliabh *Phlean* bha solus an dà chàmp' ann am fradharc a chéile.

Bha gaisge nan Gàël cho suarach ann am beachd Sheanaileir *Hawley* 's nach robh ullachadh air son a chath' a' cuir air ach ro bheag cùraim bha'n e'n duil, gu'n cuireadh an t-arm dearg fhaicinn mu'n coinneamh, ann an òrdugh catha, maoim air a nàimhdean. Air madainn latha bhlàir bha e ga fhaicinn féin cho sàbhailt is gun deach e' ghabhail a mhocharain maille ri bana-mhorair Chille-Màrnoc, do thaigh Chala-Sraid, ged a bha dearbh chinnt aige gum b'ann air taobh a phrionns 'a bha dùrachd na bainn-tighearna sin, a rinn na h-uile dhichioll air a dheanamh subhach agus a chunnard a chuir air chùl, ni a chaidh aic' air a dheanamh—Bha' gheilbhinn uasal ud cho mhodhail na giùlan agus cho sgiamhach na maise, air chor is gu'm bu mhòr bu mhi-chuisiche leis an t-seann Seanaileir liath féin " Briodal binn a beoil, seach tòirm searbh nan cath." Thasa 'g ràdh gun dh' fhan *Hawley* ann am fochar na baintighearna so n'a b' fhaide na bu chòir do dh' fhear a 'dreuchda ris an robh gnothach cho cudthromach an earbsa, agus a thaobh gun robh pailteas fiona ann an taigh Chaladair cha b'ann falamh a dh' fhalbh e.

Bha'n soirbheas a nis air tionndai bho'n aird an iardheas, agus ghluas na Gàëil gu uchdach a bh'air taobh na gaoithe agus deas air càmpa *Hawley*. 'Nuair a chunnaic an t-arm-dearg gun robh na Gàëil gu léir air gluasad chuir iad fios a dh'ionnsaidh an t-seanalair a bha fathast gun taigh Chala-Sraid fhagail. Cho luath sa

rainig an teachdaire leum an seanalair na dhìollaid, agus mharcaich e le cruinn-leum gus an d' ràinig e 'n àrmailt, ceann-ruiste, gun ăd gun phiorbhŭic coltach ri fìor dhàimheach air ùr éiridh bho chlàr man fleagh. Bha'n latha a bh'air tùs na maidne ciùin agus soilleir a nis air fàs gruamach agus ro choltach ri seideadh doireinn. Bha Tearlach mu'n àm sin a sìor ghreasad a dhaoine gu àrd Sliabh na h-Eaglais a bha ma dha mhìle dh'uidhe deas air càmp an airm-dhéirg.

'Nuair a chunnaic *Hawley* gun robh na Gàëil an geall air cothrom na bruthaich a bhi aca féin, thòisich e air gabhail eagail gun cireadh dha dìreadh mar thachair do dh' *Iain Cope* latha Sliabh a Chlamhain, agus dh' iarr e air a' chuid marcaichean, ionnsaidh a thoirt air séilbh fhaotainn air an uchdaich mu'n ruigeadh na Gàëil suas. Cho luath sa thug e'n t-òrdu' chaidh na trùpairean nan teann-ruith, agus ruith na coisicheau as an déighe, bha na gunnaidhean mòra ga'n giùlan le cairtearan a mhuinntir na h-Eaglaise-Brice, agus do bhrìgh gur ann a dh' aindeoin a thugadh na daoine so bho na bhaile, cha do dhearbh iad a bhi nan seirbheisich ro dhìleas, chuir iad na h-eich a mach tro bhoglach càthair as nach b'urrainn na brùidean truagh' an căsan a thoirt, agus air dhaibh na gunnaidhean fhagail anns an fhéithe sin, ghearr iad iallan beairte nan each agus mharcaich iad dhachaigh cho luath sa' dh' fhaod iad. Mar bha 'n t-àrm-dearg a dìreadh na h-uchdaich, bha 'n t-sion ghailbheach gheamhraidh a brais dhortadh nan aghaidh, a cuir maill' air an leirsinn a's air an imeachd agus mu'n deach iad na b'fhaid' air an adhart chunnaic iad an t-àrm Gàëlach (a ghabh rathad mòran n'a b' aithghearra) gu h-ard air bràidhe na h-uchdaich.

Bha trì reiseamaidean Chlann-Dòmhnuill (a bhrì seana chòir shioll Chuinn) gu bhi air an latha so air deas lamh an àirm, ach anns an réis ruithe a bh' eadar na Gàëil gu léir 's na trùpairean dearga, le strì co aca e bhuannaicheadh an uchdach, b'e Clann-Ghriogair Ghlinne-Càrnaig bu luaithe rainig am mulach, agus dh' fhagadh san ionad sin iad rè an latha, agus chaidh a' chuid eile dheth na Finneachan an òrdugh catha anns an t-suidheachadh so; bho dheas gu tuath :—Clann-Ghriogair,—Dòmhnullaich na Ceapaich,—Clann-Raonaill,—Dòmhnullaich Ghlinne-Garaidh,—Stiùbhartach na h-Apunn,—Na Cam-Shronaich,—Na Friscalaich,—Na h-Abhallaich,—Clann-Ogilbhi,—Clann-Fhearchair,—Feachd Iarla Chrompa,—Na Fràngaich. Sheas am Prionnsa féin air fàireadh ag amharc gluasad an dà armailt agus prasgan beag mar gheard air.

Sheas an t-àrm-dearg ma choinneamh nan Gàël, anns an òrdugh so bho thuath gu deas :—*Wolfe,—Cholmondley,—An fheach rìoghail Albannach,—Price,—Ligomeir,—Blancney,—Fear-Chul-chàrn,—Fleming,—Barrell,—Battereau,—Réiseamaid Ghlasacho,—Howard,—Iain Caimbeul a Mhàim-Mhòir.* Ann an àireamh, bha na Gàëil 's an t-arm dearg mu'n aon lionmhorachd, 8000 fear air gach taobh, agus a thaobh nach robh gunnaidhean mòra, a dh' aon chuid, aig an arm Ghàëlach no Ghallda, 's doigh leam gun robh "cothrom na Féine" eadar na Gaill a's luchd nam breacan.





## CAIBIDIL XIX.

### BLAR NA H-EAGLAISE BRICE.

BHA'N ùine nìs' a' teannadh dlù do cheithir uairean 's an fheasgar sa' mharc-achd-shìne sgaoileadh doilleireachd, cho math ri dubhar an anmoich 'nuair thug Seanalair *Hawley* òrdugh dha thrùpairean ionnsaidh thoirt air na nàimhdean. Bha sùil aig *Hawley* mar chaidh chean aithris, nach cumadh na Gàëil an aodann ri aon mharcach cogaidh, no idir ri réiseamaid thrì cheud diag trùpair!

Dh'fhan na trùpairean so nan stad-sheasamh fa chomh-air nan Gàëil căr cairteal na h-uarach,—a feitheamh gus an loisgeadh na Gàëil a' chiad làdach le dùil, an uair a bhiodh an gunnaidhean falamh gun rachadh ac' air an saltairt sìos fo chasan an cuid each, agus an lot le rinn am pìcean,—cha robh làmh dheas an airm Ghàëlich féin fathast an ro gheall air a dhol an dàil nan trùpairean a thaobh nach d' fhuair an làmh chlì an òrdugh catha. Air do'n dà arm a thighinn a nise gu cothromach ri uchd bualaidh, ghreas na trùpairean dearga 'n cuideachd gu ionad urchair daga do laimh dheis an àirm Ghàëlaich. An sin thug Morair Seòras òrdugh do na Gàëil losgadh, agus rinn iad sin le cuimse

cho cinnteach 's gun bhrist iad reang nan trùpairean leis a' chiad làdach.* Air ball theich trùpairean *Ligoneir* agh *Hamilton,* na gealtairean sin air na chuir na Gàëil an ruaig latha Sliabh a Chlamhain. Air dhaibh so a bhi teicheadh bharr na h-àraich shaltair iad sios saighdearan coise laimh chlì an airm aca féin fo chasan an cuid each ! ag éigheach ri'n còmpanaich mar bha iad a ruith air falbh. " A bhràithrean gaoil bi'dh sinn gu léir air ar mort an diugh !" Cha d' rinn trùpairean *Chobhain* dad n'a b' fhearr, ruith iad sios a' ghlaic a faotainn fras pheileir bho na Gàëil mar bha iad a triall. Bha cuspaireachd nan Gàël cho ro chinnteach air an latha so is gur gann a chuir iad dusan pheileir 'san fhraoch, dheth na thilg iad, air chor is gun tug iad " iomadh fear mòr a nios." Co-dhiùbh, chaidh an réiseamaid each a bha fo chomannda Chorneileir *Whitney* air thapadh, 'nuair bha réiseamaid a' dhol aig a h-aghaidh chunnaic *Whitney* féin Iain Ruadh Stiùbhart, air an robh e roimhe eolach, ma choinneamh thall a measg nan Gàël, agus ghlaodh e, " A ! am beil thus an sin Iain Ruaidh ? Cha 'n fhada gus am bi mise suas riut !" 'S e do bheatha 'nuair thig thu ars Iain, agus, mu'n gann a labhairt Iain Ruadh na facail so, bhuail Peileir Whitney a thug air ball a nuas e gu'n deò a bharr an eich. Air faicinn sin da chuid daoine ruith iad an cuid each air muin Chlann-Raonuill (a bha mu'n àm sin mu'n coinneamh) ga saltairt sios fo chasan nan each ann an priobadh nan sùl ;

---

* Chualas *Wade* féin gu tric ag innse ann an Sasuinn, ged a bha e gu tric ri aghaidh teine nach fac e riamh cuspaireachd cho cinnteach ris a' chiad làdach a loisg lamh dheas an àirm Ghàëlich air a chuid trùpairean latha Sliabh na h-Eaglais.

ach cha b' ann air mi-thapadh a chaidh Clann-Raonaill, ged a bha 'n cùl ri talamh, thòisich iad air bruanadh nan each mu na tarran le 'n cuid biodagan, rinn cuid eile gréim air earbaill nan casagan dearg' aig na trùpairean ga 'n tarruinn a bharr nan each agus ga'm fagail gun deò le aon bhruan de 'n bhiodaig!

Cho luath sa theich trùpairean Whitny air falbh thug a' chuid eile dheth an arm-dhearg an ionnsaidh air na réiseamaidean a bha nan seasamh eadar làmh dheas agus chlì an àirm Ghàëilich, b'iad sin Clann-Chătainn, Clann-Mhuirich, na Cam-Shronaich agus Stiùbhartaich na h-Apunn, loisg iad so aon làdach air an arm-dhearg bho cheann gu ceann, agus an deigh sin a dheanamh leum iad nam badabh le'n claidheannan rùiste gus na theich iad fa-dheoigh le breislich bharr na h-àraich, mu'n àm chianda bha na Dòmhnullaich air brùchdadh sios air laimh chlì an airm-dheirg a bh'air an deanamh suas de dha réiseamaid Ghallda maille ri Caimbeulaich Earra-Ghàël. B' ann an cuideach na feaghnach so a bha Donnachadh Bàn nan òran, a thubhairt :—

> " Mar gu'n rachadh cù ri caoirich,
> 'S iad nan ruith air aodann glinne,
> 'S ann mar sin a ghabh iad sgaoileadh
> Air an taobh air an robh sinne !"

Chaidh na réiseamaidean so nan tŭr bhreisleich, araon le ceò an fhŭdair agus an t-sion, a bha bras dhortadh na'n aodainn, air chor is gun theich iad sios do'n Eaghlais-Bhric, gun amharc aon uair as an deigh no air gach taobh, ach an t-sligh' a bha roi'n sròin a ghabhail co-dhiu bu mhìn no gàrbh :—

> " Nuair a bhuail iad air a chéile,
> 'S ard a leumamaid a pilleadh,
> 'S ghabh sinn a mach air an abhainn
> Dol g'ar n'-amhaich anns an linne !"

Air ball an deigh so sguab osag threun ghaoithe ceò an fhùdair dheth lòm na h-àraich is cha'n fhaca na Gàëil trùpair no fear cota deirg 'nan sealladh, agus air dhaibh a bhi fathast an teagamh nach bu leo féin a bhuaidh-làraich, ach gur ann a chuir an nàmhaid car ma chnoc dhiu chum a thighinn orra le foill a thaobh an cùl, thòisich iad air farraid ri chéile :—" C'àit' am beil na daoine? C'àit' an deach iad?" Air do na Gàëil a bhi tacan nan seasamh air an àraich 'san imcheist so, co dhiu a choisinn no nach so choisinn iad buaidh na teugbhail, a bhrì gun robh am feasgar ro dhoirbh thuirt cuid de na h-oifigich gum b' fhearr dhaibh triall gu fasgath Dhun-Nipaic, gus am faigheadh iad fios cia mar chaidh dha na nàimhdean, ach thuirt Morair Seòras gu'm b' fhearr dhaibh an Eaglais Bhreac a thoirt orra air eagal gun cuireadh an t-arm dearg an òidhche seachad sa' bhaile is gun biodh iad ùr fuaslaidh a chum an ath ionnsaidh a thoirt air na Gàëil sa' mhadainn Thuìrt am Prionnsa mar an cianda gur e 'n Eaglais Bhreac a ruidhinn a réir a bheachd-sa' bu bhuannachdail, ach thuirt e gu'm fanadh e-féin ann an aon de thaighean na tuatha ri uchd an t-sléibhe, gus an cluinneadh e cia mar chaidh dha na nàimhdean. Thàinig an sin fios as an Eaglais-Bhric gun do theich Senalair Hawley (as deigh dha òrduchadh a Phàilinn a chuir r'a theine) rathad Dhunéideinn. 'Nuair chuala na Gàëil so, dh' fhag iad an Sliabh nan trì cuideachdan fo chomannda Mhorair Drumuinn, Loch-iall agus Mhorair Seòras, agus chaidh gach cuideach a steach do'n bhaile air slighe fa-leth.

Cha do ràinig an Eaglais-Bhreac air an òidhche sin. ach ma chuig ceud diag dheth na Gàëil. Chaidh cuid eile chum taobh siar an t-Sléibhe a shirreadh fasgaith rè

na h-òidhche, chaidh mòran dheth na daoine, nan tŭr bhreisleich: theich cuid ac' air falbh le dùil gun deach'an armailt a léir-sgrios no ghlacadh leis na nàimhdean, ràinig Morair Luthais Gòrdon agus caochladh dheth na fineachan taigh Dhun-Nipaic, gun fhios sam bith aca, cia mar chaidh an latha, no ciod a thainig ri pàirt dheth an cuid daoine féin. Fa-dheoigh ma ochd uairean a dh' òidhche, chaidh fuasgladh air imcheist nan daoine so, le Dòmhnullach Locha-Garraidh a thighinn da'n ionnsaidh bho'n Eaglais-Bhric le teachdaireachd bho 'n Phrionns' ag iarraidh orra an cuid daoine chur air an aghaidh do'n bhaile sin, air fìr thoiseach na maidne. Bha iad a nis' air creidsinn gur ann aca féin a bha chuid a b'fhearr de'n latha.

Air an òidhche sin féin chuir am Prionnsa àireamh mhath dheth a' chuid daoine a réiteach na h-àraich agus a thrusadh na creich'. Dh' fhag *Hawley* gach trealaich a bha 'n cois an airm-dheirg as a dheigh 'nuair theich e, a' meas gach seud gun bhrìgh an coimeis r'a bheatha. Air an aobhar sin fhuair na Gàëil sealbh air an urrad so de chuid ri Deòrsa:—Seachd gunnaidhean mòra, sia ceud mosg, da-fhichead ceud pund fùdair, iomadh dheth an cuid brataichean &c. An deigh sin chaidh an earradh a thoirt dheth na mairbh, agus am fagail an òidhche sin 'nan sìneadh an' suain a bhàis air an àraich.*

Cha deach a mharbhadh air taobh nan Gàël féin ach

* Bha fìr sheann duine nach d' rinn ach caochladh bho cheann beagan bhliadhnachan ag ràdh, gu'n deach e air a mhadainn an deigh a' bhlàir a dh-amharc na h-àraich, agus gun robh i air a glanadh cho ro lom leis na Gàeil, is nach fac e dad ach eich mharbha, cuifeannan leth loiste, agus cuirp nam marbh ; a bha na laidhe glè dhlù air a chéile. Agus a thaobh gu'n robh iad uile ruiste, shamhlaich se iad ri treud lionmhor de chaoirich bhàna nan laidhe air uchd cnuic !

dà fhear dheug 'ar fhichead agus ma shia fichead fear a leòn, chaill an t-arm-dearg, eadar na chaidh a leòn s'a mharbhadh, ma dha cheud a's ceithir fichead fear. B'e 'n urra b'ainmeile dhiu sin, Sir Rob Munro Tighearna Fòluis, diùlanach cho math agus saighdear cho treun sa dheanadh Alba mhòr gu léir an latha sin. Bha e air cheann a' chuid daoine féin (na Rodhaich) air laimh chlì an airm-dhéirg maille ri Caim-beulaich Earraghàël, agus ged do dhearbh nan Rodhaich iad-féin "mar bheathraichean geura nan cath" latha *Fontenoi* ghabh iad an ruaig air an latha so gu cas, a'fàgail a' ghaisgich bu cheann orra fo mheachainn a nàimhdean.* Air ball an deigh sin thàinig sianar fhear chum an uasail so a ghlacadh, agus ann an toirt ionnsaidh air e féin a dhion mharbh e dithis diu sa' chonnstri, ach a thaobh gun robh fios aig a' cheathrar eile gun b' e Fear Fòlais bu roghnaiche leo na mharbhadh a thoirt mar phrìosanach, ach ma's do thàr iad a ghlacadh, thàinig caraid do dh' fhear de an dithis a mharbh e agus chuir e peileir ann ma iochdar a chuirp agus bha e marbh air ball.†

Cha robh na Gàëil a' caoidh duine dheth na nàimhdean a thuit an latha so ach Fear Fòlais na aonar, bha mhòr euchdan latha *Fhontenoi* nan cliù, cha'n ann a mhàin do

---

* Tha cuid de mhuinntir a' cumail a mach nach robh na Rodhaich air son bualadh air na Gàëil eile latha Sliabh na h-Eaglais, gu'n robh iad air son leigeil eadair iad fein 's na Sasunnaich. Ach mar a leughair an deigh so. 'Nuair a chunnaic iad gun do thuit an ceann-feadhna sa chath, bha 'n càs ro mhòr, agus bha iad a cuir rompa gun dioladh iad a bhàs air a' chiad chothrom, agus chaidh ac' air a' sin a dheanamh latha Chuil-Fhodair.

† Be ainm an duin' a chuir am peileir bàis ann am Fear Fòlais, Calum Mac-Ghriogair, fear do dhaoine Glinn-Goill. Theirte ris mar leas-ainm *Calum na Ciabhaig.* Theagamh na robh siunnailt do Dhiùc Uilleam an *Albainn* ann am brùidealachd 'san cruas cridhe ach *Calum na Ciabhaig.* Ann am blàr Sliabh a Chlamhain cha robh aon

gach Gàël, ach do shluadh Bhreatainn gu léir, cha ruigear a leas cliù an latha sin ainmeachadh an so ; tha i chean' iomraiteach ann an seannachas gach rioghachd leis am miann "uirsgeul nan cath." A thaobh a mhòr spéis a bh'aig Fear na Ceapaich do dh' Fhear Fòlàis fhuair a ciste-laidhe duin'-uasail air a deanamh dha san Eaglais-Bhric: agus an uair a chaidh na h-oifigich dhearg' a thilgeadh air muin a chéil' ann an tuill gun fiù lein' an anard far na thuit iad; chaidh Fear-Fòlais a ghiùlan air ghuaillean Chlann-Dòmhnuill gus na leag iad sios e ri taobh an dà ghaisgeich iomraitich sin, an Greamach agus an Stiùbhartach a thuit ann sa chath ghailbheach, a chuireadh, air Sliabh na h-Eaglais aireamh bhliadhnachan roimhe sin, agus a bha air an tiodhlaiceadh ann an clagh, na h-Eaglaise-Bric. Feagh a bha Fear Fòlais ga ghiùlan a chum na h-uaige, bha dà chlaidheamh air an cuir tarsuinn air a chéile air clar-uachdair na ciste, agus targaid 'nan glaic. Bha cinn-feadhna nam finneachan gu léir an deigh a' ghiùlain, agus siathnar phìobairean a cluich "Cumha Fir Fòluis" cha'n fhada bho'n a chaochail seana bhean a mhuinntir na h-Eaglaise-Bric aig an robh cuimhn' air tiodhlaiceadh an fhiùidh so.

Mu'n dh' fhàg Seanaileir *Hawley* Dunéideann, chum tachairt ri armailt a' Phrionnsa, thog e dà chroich air

---

chuid gunna no claidheamh aig an duin' uaraidh so, ach seann speal le dòrn math coise de cheathramh innsinn. Leis an arm òilteil so bha e leagail mionach nan each-cogaidh ri talamh air a' chiad bhuille, agus a meadhadh dhòrn a's chnuac dheth na naimhdean air gach taobh dheth. Ged do bha na dearganaich bhochda dol air an glùinean roimhe ag iarraidh trocair, bha e deanamh spealadh nan dialtag orra. 'Nuair a thug an Prionns' an aghaidh dha an deigh a bhlàir air son a bhi cho beag iochd, ghabh *Calum còir* a leisgeul féin le radh nach robh e tuigsinn le cion na Bheurla co dhiu bha iad ag iarraidh sìth no còmhrag.

Margait an fheòir, air an robh dùil aige mheud sa' tharadh e ghlacadh dheth na Gàëil an deigh a bhlàir a chrochadh. Ach air dha an àrach fhàgail mar gheal-taire gun cliù, gun mhisneach, thòisich e air crochadh a chuid daoine fein air na dearbh chroichean sin a thog e air son nan Gàël. Ge be ciod a choire fhuair e do na truaghanan bochda sin cha chuala mi. Dh' fhàg e 'n cuirp an slaodadh ris na croichean bho mhad-ainn gu dol fodha na gréine ; agus chan fhaca muinntir Dhunéideinn a lethid sin do latha bho' bhliadhna 1681, anns na chroch Pàrlamaid Alba siathnar mhinistearan ceannairceach ann am Margait an fheòir !

Bha na Gàëil cho deigheil air iad féin a chur ri uchd gabhaidh ann an aobhar Thearlaich is gun aithris mi ann an so sgeula beag a chum sin a chòmhdach. Bha Gill' òg d'am b'ainn Rŏb Stiùbhart de Theaghlach Bhonn-sgaid ann an Abhall na shaighear an geard a' bhaile ann an Dunéideann. Latha ro' bhlàr Sliabh na h-Eaglais, dh'iarr e fòrlach dha latha air *Caiptin a Gheaird.* Air dha sin fhaotainn thug e ás le ghun' air a ghualainn agus cha da stad e gus an deach e fo bhrat-ach nan Stiùbhartach an armailt Thearlaich, agus chog e maille ris a' chuid eile dheth fhine an aghaidh rìgh Deòrs' air Sliabh na h-Eaglais ; agus bha e ann an Dun-éideann air an ath mhadainn an deigh a' bhlàir, agus sin trà gu leòir gu ionad a sheasamh air an fhreiceadan. Bha fios aig caiptin a gheaird gu fìr mhath an turas a thug Rob Stiùbhart air falbh, ach an àite chrochadh ri croich mar dheanadh *Hawley* 's ann a rinn an t-Albannach fiùghantach glag mór gàire.





## CAIBIDIL XX.

### TIGHINN DHIUC UILLEAM DO DH-ALBA.

AIR an latha anns an d' ràinig sgeula mar chaidh do Sheanalair *Hawley* ann am blàr Sliabh na h-Eaglaise Lunnainn, bha cùirt Righ Sheòras cruinn anns a mhùr Rioghail, ri fleaghachas agus ri sùgradh, agus air do'n litir a thug naigheachd a bhlàir a Alba 'bhi air a leughadh ann an éisdeachd nam maithean, chaochail a mheoghail ghreadhnach rìoghail gu bròn, agus dh'atharaich gach gnùis an tala na féile crŭth, ach aogais Shir Iain *Chope* agus Iarla *Stair.* Mheas a chùirt a nis' iomchaidh gu'm b' fheumail an Seanalair cogaidh a b' ainmeile agus a b' fhòghluimte ann am feachd an Rìgh a chur an aghaidh nan naimhdean, agus be sin Diùic Uilleam, mac an Righ féin a lean na Gàëil an uair a bha iad ann an Sasuinn cho fad air aghaidh ri *Carlisle.* Cha do chaill an Diùc a bheag do dh'ùin' gun òrdugh athar a fhreagairt agus ràinig e Dunéideann, an ceann cheithir latha an deighe dha Lunnainn fhàgail.

Bha Diùc Uilleam m'an aon aois ri Tearlach féin, ma chùig bliadhna fichead, ach cha robh e na mhacan-maise cho dealbhach ri Tearlach, bha e anabarrach bronnach agus dùmhail, a ghnàs agus a chòmhradh

garbh agus mi-thaitneach, agus a bhrì nach dù do dh-Albannach sam bith a chliù a chur an céill gun chlaon-bhreth, faodaidh e bhi cho iomchaidh an alla fhuair e bho fhear dùthcha fein, Morair Mathon, a chuir sios an so:—

"Bha e na dhuine ris an robh iomadh subhailc fuaighte, onarach na rùn, a cumail ri ghealladh, dàimh-eil ri chàirdean, na mhac dleiseil, mar shaighdear deigheil air a bhi air feachd, agus air dòighean an àirm fhòghlum, agus mar fhear stiùraidh airm dh' fhaoite mholadh 'san linn anns an robh Sasuinn fad air dheireadh ann an seòltachd cogaidh. Choisneadh a leannmhuinn gun sgìos agus a misneach cliù dha aig àm sam bith mar shaighdear, ach bha bhreathanas fo; smachd aig a nadur brais a bha mar bu trice droch-mhiùnte agus do-cheannsaighte. An aghaidh a nàimh-dean ann an rioghachdan céin, cha do gnàthaich e cainnt gharbh sam bith; agus do chuid saighdearan nochdadh e air uairean iochd. Cho luath sa ràinig e Dunéidean ghnàthaich e na doighean ceusaidh cruaidh-chridheach a bh'aig *Hawley* agus bu tric a ghearan a' chuid saighearan féin air e bhi na dhaormunn gu'n iochd: agus air son "*reubaltach*" a thachradh ris ghnàthaicheadh se e le cho beag trocair sa ghnàthaicheadh e madadh-allaidh. Riamh cha do thachair nàmhaid r'a eascar-aid cho an-iochdar ris an duine so. Bho na gniomhan fuileachdach a rinneadh an Albainn le òrdugh féin, agus a' cheadaich e do dhaoin' eil a dheanamh, thug a mhuinntir sin a bha beò ri linn, an ainisge sgainnealach so mar ainm air—AM FEÒLADAIR!! agus am fear-eachdraidh nach urrainn a ghlanadh bho'n sgainneal feumaidh e an t-ainm sin a dhainneachadh agus aithris!"

Air dha thighinn gu lù-chairt rìoghail Dhunéideinn, chaidh e gun dàil gu leabaidh—anns a' cheart leabaidh-stàta anns na chaidil Tearlach rè cheithir mìosan roimhe. An deigh dha fois dha uaire ghabhail, dh' eirich e, agus thòisich e air cur a ghnothaichean air dòigh, gu dhol an deighe nan Gàël. Roi' ochd uairean, agus mu'n do ghabh e 'bhiadh-maidne, bha e gu dicheallach a cumadh innleachdan maille ri Seanaileir *Hawley, Husk*, agus ard oifigeich eile, a chum feachd a' Phrionns' a sgrios. Mu'n àm sin bha cluig-chiùil a' Bhaile a' cluich mar onair agus mar shòlas ri theachd. Bha'n t-arm-dearg air fàs mòran n'a bu lionmhoire agus n'a bu mhisneachail na bha iad an uair a theich iad á Sliabh na h-Eaglais,—bha iad deas air son ath theine thoirt air na Gàëil, agus bha iad air tì triall nan dàil beagan laithean mu'n tàinig an Diùc.

Bha nis' a rùn air an Diùc triall air an ath mhadainn leis an arm-dhearg a chum latha blàir fheuchainn ris na Gàëil, agus é féin air ceann na feachd a chum am beothachadh, agus am misneach a chmail suas. Dh'fhàg e-féin 's an t-arm Dunéideann air an tri-amh latha diag thar fhichead de mhìos dheireannach a' Gheamhraidh.

Chuir Diùc Uilleam an òidhche sin seachad ann an Gleann-Iuch, an làn dòchas gu 'n robh e gu chothrom féin fhaotainn air feachd a' Phrionns' an ath latha,—Moch sa' mhadainn dh' fhàg an àrmailt Gleann-Iuch agus an Diùc féin a' màrsail air tùs na réiseamaide ris an cainnt' *An fheach Rìoghail Albannach*, a' brosnachadh nan daoine le dion bhriathran, iad an ceum a luathachadh, a chum tarruinn suas ris na Gàëil, a chaidh innse dha 'bha nise teicheadh le deifir do 'n taobh-

tuath. Dh' fhan e'n òidhche sin anns an Eaglais-Bhric far an d' fhuair e beagan cruinn de dh' fheachd a' Phrionns', a' chuir e air ball mar phriosanaich a dh' ionnsaidh Chaisteil Dhunéideinn.

Bha na Gàëil a nise cuir rompa triall gu tuath agus machair nan Gall fhàgail; ged a bha iad beagan laidhean roimhe so air son an ath choinneamh a dheanamh ris an arm-dhearg air Sliabh na h-Eaglais: air an aobhar sin dh' àireamadh an fheach air faich Allt-a-bhonaich. Air an ochdamh latha fichead de 'n mhìos, 'nuair a chualas, gu robh Diùc Uilleam a' tighinn do dh-Alba chum comannd' an airm-dheirg a ghabhail, bha na Gàëil 'san aon inntinn, agus bha 'n dòigh anns an robh iad gu seasamh ann an òrdugh catha air a tharruinn suas le Morair Seòras Moireach. Ach a nise cha robh dheth an arm Ghàëlach cruinn ach ma chùig mìle fear, bha cuid ac' air dol dachaigh; agus cuid eile air fàrsan feadh na dùthcha mu'n cuairt do'n Eaglais-Bhric. Bha cinnfeadhna nam Fineachan a nise cinnteach nach bu chomasach dhaibh barrachd air cùig mìle fear a thoirt a chum na h-àraich an aghaidh feachd lionmhor an Diùc a bha mu'n àm sin ma dheich mìle fear. Air an aobhar sin chaidh Morair Seòras Moireach, Loch-iall, Fear-na-Ceapaich, Tighearna Chlann-Raonuill, Fear-Aird-Seile, Dòmhnullach Locha-Garraidh, Fear-Sgotais, Oighre Mhorair Sìm, agus sgriobh iad litir a cuir na cùisc so an céill do na Phrionns', agus ag aontachadh gu h-aon-sgeulach, gu 'm b'e teicheadh gu tuath bu ghlice dhaibh, na iad-féin a chuir ri uchd gabhaidh, anns nach b'ion daibh sùil a bhi ac 'ri n'a b' fhearr na tŭr léir-sgrios. Air an làimh eile bhiodh an t-àrm rè a' gheamhraidh a' cruinneachadh neart' anns an taobh-tuath, agus cha bu

spàirn orr' iad féin a dhion bho fheachd lionmhor an Diùc na'n tàradh iad aon uair air feadh nan Garbh-Chrioch. Osbarr, bha iad dearbhta roi' thùs an Earraich, gum biodh iad comasach air deich mìle fear-feachd a thoirt thun na h-àraich, gun luaidh idir air a' chobhair ris an robh dùil aca bho rìgh na Fràinge.

Chaidh a shonrachadh air an òidhche sin, gun trialladh na Gàëil do'n taobh-tuath ma naoi' uairean an ath madainn. Ghlac maoim iomadaidh dheth na daoine, agus cha d' fhan iad ris an uair shuidhichte a shonraich am Prionnsa gu triall, ach dh'eirich iad mu sgarachdain nan trà, air madainn a' chiad latha de chiad mhìos an Earraich, agus dh'fhalbh iad nan iomadh cuideachd sgaipte gun fhuireach ri òrdugh nan oifigeach. Leis a' chabhaig so anns an robh iad a' teicheadh, ghabh ma thuaiream leth cheud baraille dheth an cuid fùdair, a bh'ac' an tasgaidh ann an Eaglais *Naoimh Niniain,* teine, agus mharbh e deichnear de mhuinntir an àite, agus cuid dheth na Gàëil féin, a cuir na h-Eaglais na smùid san iormailt; agus bu chaol a thearainn am Prionnsa féin oir chaidh cuid de chlachan agus de sgliat na h-Eaglais seachad r'a thaobh.





## CAIBIDIL XXI.

### MARSAIL NAN GAEL DO'N TAOBH-TUATH.

AIR a' chiad latha de chiad Mhìos an Earraich, ghluais Tearlach agus mòr-fheachd an àirm Ghàëlich gu tuath agus stad iad ma òidhch' aig Dunblathain, ach thriall am Prionns' beagan air aghaidh, agus dh' fhan e rè na h-òidhche sin ann an Caisteal Dhrumainn tàimheach Dhiùc Pheairt. Air an ath mhadainn fhuair iad na'n ròidean cho olc is gum b' eiginn daibh pàirt dheth an cuid trealaich fhàgail as an deighe. Ràinig iad an òidhche sin cho fad air an aghaidh ri Cruidh' agus chaidil am Prionns' ann an taigh Mhorair Iain Drumainn am Baile-Ranaich.

Air an lathairne-mhàireach, a b' e 'n treas latha de'n mhìos, chunnt Tearlach an àrmailt, agus fhuair e nach do theich urrad dheth na daoin' air falbh sa' bha e 'm barail. Chaidh an sin a shonrachadh gu'n trialladh iad gu tuath n-an dà chuideachd.* Mhàrsail na Fineachan Gàëlach agus am Prionnsa féin an rathad-mòr dìreach gu Inbheirneis, agus ghabh na réiseamaidean Machrach

* Be'n t-aobhar mu'n d'rinn iad sin, eagal nach faigheadh iad teachd-an-tìr no cairtealan òidhche nam biodh iad uile còdhladh, do-bhrìgh gun robh biadh agus treŏdhaire tuilleadh as gann r'a fhaotainn, a nasgaidh no chionn pàighidh, air aon slighe d'an gabhadh iad.

agus am marc-shluadh fo chomannda Mhorair Seòras Moireach an rathad timchioll a tha treòrachadh tro Shiorramachd Aonghais agus Obaraidhean. Bha 'n dà chuideachd gu chéile chodhlachadh ann am bail' Inbheirneis. Air a' cheart latha sin, bha Diùc Uilleam na stad a' càradh drochaid Shruidhleadh a chum 's gu 'm faigheadh an t-àrm-dearg air aghaidh, chaidh an drochaid sin a bhristeadh le Blackney air tùs a chogaidh a chum na Gàëil a bha 'g éiridh leis a' Phrionns' a chumail air an ais.

An uair a b' eiginn do'n Diùc fantainn rè latha a' càradh drochaid ma's faigheadh e féin agus armailt thar an abhainn, chuir am Prionns' agus fheachd, iomadh bial-àth, agus dhìrich a's thearainn iad iomadh tulach a's bealach, g'un umhail de dh' fhuachd no dhoireann, a' triall air an aghaidh tro gach cruadal gu siùlbhlach, suilbhear, neo-acanach. An latha theich iad bharr an t-Sléibhe, cha'n robh an dùic ach ma astar latha as an deighe, ach air an treas latha chual' e gun robh an t-àrm Gàëlach astar shia latha an ceann air, agus gum b'ann nan dà chuideachd a thriall iad dhachaigh. Aon bhuidheann air an t-slighe dhìrich gu Inbheirneis, agus am buaidheann eile air rathad mòr an rìgh a ta dol timchioll eirthire cuain* Mhontroise agus Obaraidhain. Chunnaic e nise gum bu diamhain da bhi leantuinn na ruaige aig an àm sin; bha'n t-sion agus am fuachd an impis gasanan fuara reòta dheanamh dheth a' chuid saighdearan: agus cha robh beanntaichean bàna sneachda na Gàëldachd a bha nise 'togail an cinn dhosracha ghailbheinn na shealladh a toirt dha ach beag misnich a chum an tòir a leanntainn air luchd nam

* Mu'n cuairt taobh na mara an Siorramachd Mhontroise agus Obaraidhean.

breacan. Air an aobhar sinn phill e air ais gu baile Pheairt, far an dh'fhan e beagan laithean. Ach cha b'ann ri obair a' ghaisgeich no 'n diùlanaich; chuir e prasgan dheth na saighdearan ruadha suas air feadh Gàëldachd Pheairt a shărachadh mnathan, clann, agus căirdean na h-aiteam a dh' éirich leis a' Phrionns', agus a thogail chreachan dheth an cuid spréidh' a's amhlainn. Thug iad iomadh dheth na chobhartaich so gu baile Pheairt, ni a reic iad ri muinntir a' bhaile air son airgeid, agus thòisich iad air roinn na criche sin ann an lathair an Diùca féin! Ghlac iad air an turas gun chliù so, bainn-diùc' Pheairt agus bainntighearna Shrath-Ailein, a thug iad leo mar phrìosanaich gu ruige Dunéideann, agus chum siad iad fo ghlais fad thrì mìosan anns a' chaisteal!

Air di-dòmhnaich an siathamh latha diag de chiad mhìos an Earraich, ràinig Tearlach taigh na Mòidhe, tàimheach Mhic-an-Tòisich na Mòidhe, a tha ma thuaiream sia mìle diag bho bhail' Inbheirneis. Bha Mac-an-Tòisich féin aig a' cheart àm sin na cheann-armailt ann am feachd Rìgh-Deòrsa, ach bha ' bhaintighearn aig a' bhaile, bean-uasal fhoghainteach aig a robh mòr spéis do'n Prionns' agus a bha an deigh àireamh de Chlann-Chăt-ain a thogail na aobhar 'nuair a fhuair i Mac-an-Tòisich ás an dùthaich. Faodaidh sinn a mheas nach robh aigh a bh'fhearr leis a bhainntighearn' thighinn a dh'iarraidh cuid na h-òidhch' oirre na Tearlach Stiùbhart, a bha i bho chian an geall air fhaicinn. Bha rùn air a nise fantuinn ann an taigh na Mòidhe car beagan laithean gus an tig-eadh an fheachd a bha mu'n àm so sgaoilte feadh na Dùth-cha cruinn cuideachd, oir chaidh innse do Thearlach ann an so gun robh a nàmhaid Morair Loudon le seachd ceud fear ga fheitheamh ann am bail' Inbheirneis.—Ma

chùig uairean sa' mhadainn di-Dòmhnaich chuala Morair Loudon gun robh am Prionns' ann an taigh na Mòidhe, gun a bhi còladh ris ach prasgan beag dheth a luchd-leanmhuinn. Mu'n àm sin bha seana baintighearna Mhic-an-Tòisich a chòmhnuidh ann an Inbheirneis, agus chual i gun dh' fhalbh am Morair agus fheachd a chum na Mòidhe los am Prionns' a ghlacadh, air ball chuir i gill' òg da'm b' ainm Lachunn Mac-an-Tòisich a thoirt fios do bhean a mic mu'n chùis.

Ghearr Lachunn Mac-an-Tòisich aithghearra talbh-ainn air feachd a Mhorair agus rainig e' Mhòidhe na làn fhalas ma chuig uairean sa' mhadainn dì-luain leis an naigheacd so:—Gun robh Morair Loudon, le cuig ceud fear ann an uighe mìle do thaigh na Mòidhe! Air ball chaidh am Prionns' a dhùsgadh agus a threòrachadh gu àite falaich ma bhruachan Loch Mòidhe far an tug Loch-iall agus cuid dheth na Gàëil a bha tigh'n na cho-dhail coinneamh dha; stad iad anns an ionad sin deas gu bualadh air feachd a Mhorair nam b' fheudar dhaibh. Air an òidhche roimhe sin chuir bain-tighearna Mhic-an-Tòisich seiseir fhear air freiceadan, agus Dòmhnull Friseal, gobha dubh na Mòidhe, mar cheann orra, chuir an gobha an armailt bheag so ann an òrdugh cho math 'sa dh' fhaod e, thug e orra laidhe sios a measg phreasan bealaidh a bha ri taobh an rathaid le gunnaidhean làna, gach aon uidhe araid bho chéile, dh'iarr e orra losgadh cho luath sa chitheadh iad coltas feachd a tigh-inn dlù dhaibh. Fa-dheoigh, thàinig toiseach armailt a' Mhorair ann an ionad urchair dhaibh, agus loisg an gobha an làn a bha na sheanna mhosg ghlagaich féin nan còdhail; agus air m' aluinn, ged a b'e *urchair-theab* a bha sin, cha b'ann anns 'san fhraoch a chaidh am

peileir!—Mharbh e pìobair Mhic-Leòid Dhùn-bheagain a bha cluich air fior thoiseach na feachda. Cho luath sa chuala còmpanaich a ghobha fuaim na làmhaich, loisg gach fear urchair féin, agus leònadh leo so triuir no cheathrar dheth an fheachd—ghlaodh an gobha an sin le guth ard-labhrach:—" A Chlann Dòmhnuill, seasaibh air an laimh dheis, a Chlann Chătainn seasaibh air an laimh chlì, agus seasaidh mi-féin 's na Frisealaich sa mheadhon, agus faiceam nach leig sibh anam beò dheth na ghràisg as, a thàinig air tì bhur Prionnsa gràidh a mhort. Air cluinntin so do dh-armailt a Mhorair shaoil iad gum b'e guth Loch-iall a chuall iad, a toirt orduigh de mhor-fheachd a' Phrionnsa tòiseachadh orra ; ghlac maoim a's uabhas iad gu léir—agus ann am priobadh nan sùl "chuir gach fear aghaidh air iùil 'sa chùl ri ain-eol" a' pilltinn air an ais ann am mòr bhreisleich, a saltairt air muin a chéile, am fear bu laige bha e'n iochdar, 's am fear bu treise bha e'n uachdar, agus cha do sheall iad aon uair as an deigh, gus an d' fhàg iad an gobha agus àrmailt àireamh mhìltean air an cùl. Bha Tighearn òg Bhaile-nan-Gobhann fad iomadh bliadhna ann an armailt Rìgh Deòrsa agus ann an iomadh blàr fuileachdach ás na Rioghachdan so, agus chualas e gu tric ag aithris, nach fac e riabh ruaig cho dorainneach ri "*Ruaig na Mòidhe.*" Chaidh sgeul air euchd a' ghobha a' ghiùlan a dh'ionnsaidh Thearlaich: an sin dh' fhag e-féin agus a luchd-leanmhuinn an ionad fhalaich, agus chaidh iad le mor ghàirdeachas gu 'm biadhmaidne gu taigh na Mòidhe.

Air an latha sin féin, an t-ochdamh de chiad mhìos an Earraich, fhuair Tearlach cuid mhath dheth an àrmailt cruinn, agus ghabh e air aghaidh do bhaile In-

bheirneis, ni a thug air Morair Loudon teicheadh le chùig ceud diag fear a null thar Port Cheasaig gu Shiorr-amachd Rŏis. Bha Morair Seòras Moireach a nis air tighinn leis na réiseamaidean Macrach agus leis na marcaich. Fhuair am Prionns' a nis' armailt aon uair eile cruinn, agus thòisich iad air séisd a chuir ri gear-asdan Aird-nan-Saor; fo ceann dà latha ghéill an gear-asdan agus fhuair iad ann ma thuaiream ceud baraille feòla, &c. ni a rinn mòran fuasglaidh air feum an àirm.





## CAIBIDIL XXII.

### ULLACHADH ROIMH BHLAR CHUIL-FHODAIR.

GED do theich am Prionns' agus na Gàëil an fhad' so roi' armailt Dhiùc Uilleam cha b'ann le rùn an strì a leigeadh gu tŭr ma làr, ach a chum am barrachd sluaigh a chruinneachadh an aghaidh feachd lionmhor an nàmhaid. Bha dùil aca gach latha ri còmhnadh sluaigh a thighinn air tìr as an Fhràing air taobh siar na h-Alba, maille ri iomadh dheth na Fineachan a bha fathast gun eiridh a thigeadh fo'm brataich.

Dh' fhan Diùc Uilleam bho'n chuigeamh latha ficheadh ciad mhìos an earraich gus an t-ochdamh latha de mhìos dheireannach an Earraich, ann an Obaraidhean, a thaobh nach b' urrainn na saighdearan dearga dhol air an aghaidh le fuairead na sìde, ach bha' nis' an t-aiteamh air glanadh an t-sneachd air falbh de bheinn 's de shrath, is bha na h-aibhnaichean air traòdhadh. Dh'òrduich an Diùc do 'n armailt màrsail air an ochdamh latha de'n mhìos. Bha nise cabhlach làn bidhe air tighinn le biadh a dh'ionnsaidh na h-àrmailt á Sasuinn, agus bha i seòladh cois an fhearainn a' leantainn an àirm mar bha iad a' triall agus a cuir a bhìdh' air tìr mar bhasa ga ithe. Bha'n armailt air a deanamh suas de chùig réiseamaidean diag a shaighdearan coise, dà réiseam-

aid thrùpairean agus marc-shluagh *Khingston,* Caimbeulaich Earra-Ghàël, Rodhaich Fòluis, beagan de Leòdaich Shiol-Tòrmod, agus de Rŏsaich Bhaile-nan-Gobhann, agus àireamh de thuath Mhorair Cat. Leo sin bha feachd an Diùc eadar Ghaill a's Ghàëil ma naoi mìle fear!

Air an deicheamh latha de'n mhìos ràinig an Diùc agus an t-àrm-dearg baile Bhainbh; thachair dithis de dhaoine Phrionns' ris anns a' bhaile so agus air an lath-airne-mhàireach dh-orduich an Diùc an crochadh. Air an ath latha ràinig an t-arm-dearg Uisge-Spé, agus roinn an Diùc an armailt nan trì-chuideachdan gu dhol thar an abhainn, chaidh cuideachda dhiu so a null air a' Bhial-gharbh agus cuideachd eile fo Chaisteal-Gòrdon; agus an treas cuideachd aig Clachan Bhealaidh. Rinn na saighdearan Gàëlach a bha còladh riu an treòrachadh cho math tro na h-uisgeachan is nach deach a bhàthadh dhiù ach ceathrar bhan agus aon trùpair!

Chàmpaich an t-arm-dearg an òidhche sin aig Bruachan Uisge-Spé, agus mhàrsail iad air an ath latha, a b'e di-dòmhnaich, tro Eiligin a null air monadh Aile-bheinn, bha iad a nise ma thuaiream deich mìle fichead bho Inbherneis. Air an ath fheasgar, an cùigeamh latha de'n mhìos, agus co-ainm latha breth an Diùc, ràinig an t-arm Inbheir-Narunn, agus chàmpaich iad anns a' bhaile sin, agus mar onair ri latha' bhreth thug an Diùc cuibhrinn branndaidh a's arain a's chàise do gach saighdear san fheachd, agus thòisich iad air caitheamh na cùirme agus air a bhi subhach.

Air di-dòmhnaich an ceathramh latha diag, 'nuair a chuala Tearlach gu'n tàinig an t-arm-dearg a nall air Uisge-Spé, dh-òrduich e na pìoban a sheinn, agus na

drumachan a bhualadh air feadh gach àite de'n bhaile, a' chum na daoine thionail ri chéile.' Nuair a chruinnnich iad air na sràidean thòisich am Prionns air spaidsearachd air am feadh, le 'chlaidheamh rùiste na dhòrn, da'm brosnachadh ag iarraidh orra bhi misneachail agus a bhi treun. Iad a chuimhneachadh cho bhuaidhe thàinig iad, agus co ris a bha'n gnothach, Dh-éisd na Gàëil ris a bhrosnachadh chatha so le ro aire, agus air dha crioch a chuir air a labhairt, thog iad luath-ghair àrd eibhneach ag radh :—" Bheir sinne Fontenoi eile do Dhiùc Uilleam." Chaidh am Prionns' an sin air muin eich, agus thriall an armailt a mach ás a' bhaile, le pìobaireachd a's drumaireachd, a's brataichean, sgaoilte, agus chàmpaich iad air an òidhche sin air an fhaiche roi chaisteal Chuil-Fhodair.

Ma shia uairean sa' mhadainn air a' chuigeamh latha diag de'n mhìos thriall an armailt gu Druim-Usaidh a bha ma astar mìle do thaobh na h-airde-n-ear do chaisteal Chul-Fhodair. Air an t-sliabh so chuir am Prionnsa, an àrmailt ann an òrdugh catha a chùm coinneamh a thoirt do Dhiùc Uilleam, a bha sùil aige thigeadh á Inbher-Narunn air an latha sin. Cha robh feachd Thearlaich aig an àm so cho lionmhor sa bha i latha blàir na h-Eaglaise-Brice, iar dha an cunntadh, cha robh iad ach ma thuaiream sia mìle fear. Bha na h-uraid dheth an armailt sgaoilt' air feadh na dùthcha nach robh fathast air cruinneachdadh ; b'ann diu sin :—Na Frisealaich, Fir na Ceapaich, agus a' chuid eile do Chlann-Dòmhnuill, Clann-Mhuirich, Clann-Ghriogair, cuid mhòr de Dhòmhnullaich Ghlinne-Garaidh, agus Clann-Choinnich Iarla Chrompa, A thaobh iad so a bhi gun tighinn fathast chum na h-àraich, bha 'm

Prionnsa làn thoilichte, nach robh mor chabhaig air an diùc ann a thighinn air aghaidh gus am faigheadh e shluagh cruinn. Bha'm biadh a nis air fàs cho gann aig an armailt, is nach robh ach aon bhuilionn beag de dhroch aran ma choinneamh gach fir. Bha 'na Gàëil mar sin air an claoidh le fuachd a's acras, 'nuair a bha na saighdearan dearga air deagh ghiullachd, leis gach bhiadh a's deoch mar chaitheadh iad.

Tha Druim-Usaidh na bhlàr comhnard fraoich ma dha mhìle bho Inbheirneis, agus ma dha-dhiag bho Inbheir-Narunn. 'Nuair a sheas na Gàëil le'n aghaidh ri càmpa Dhiùc Uilleam bha Inbheirneis air an cùl-thaobh, Uisge-Naruinn air an laimh dheis, agus raointean Chuil-Fhodair air an laimh chlì.

Chualas Morair Seòras Moireach gu tric ag innseadh gun robh e ro fhad' an aghaidh na Gàëil a tharruinn suas an òrdugh blàir air an talamh so, a thaobh gu'n robh talamh càthair air taobh deas Uisge-Naruinn bu fhreagarraiche do na Gàëil mar làraich chatha, bha e sin na thalamh cho bog is nach deanadh eich an Diùc an căsan a thoirt ás, ni mò bha e freagarrach air son ghunnaidhean mòra. Air an chùigeamh latha diag de'n Mhìos thug Morair Seòras am Prionns' agus cuid dheth na h-oifigich a dh'amharc an talmhuinn so, dh-aontaich iad gu léir gur e àraich bu fhreagarraich do 'na Gàëil; ach thuirt am Prionnsa gum b' fhearr leis an armailt fantuinn far an robh iad air eagal gun faigheadh an Diùc séalbh air bail' Inbheirneis. A thaobh gu'n robh dithis dhaoine aig an Diùc mu'n aon do na Gàëil chaidh a mheas gum b' fhearr do 'n àrm Ghàëlach Druim-Usaidh fhăgail air an òidhche agus càmp an airm dheirg a chuartachadh 'nuair a bhiodh iad nan cadal, a chum cuir as daibh

mu'n tăradh iad nan earalas. Be 'n t-ăm a shonraicheadh a chùm màrsail ma ochd uairean sa 'n òidhch' agus chaidh teann ordugh, a mach na daoin' a chaidh air feadh na dùthch' air tì bìdh a chruinneachadh ri chéile an ceann nam mor-fheachd. Dh' fhalbh na h-oifigich rathad Inbheirneis agus nam bailtean eile mu'n cuairt a chum nan daoine thional ach thuirt na saighdearan ris na h-oifigich iad ga'n grad thilgeadh, gu'n bu roghnaiche leo 'm bàs no claoidh na gorta. Uime sin 'nuair a thàinig an uair shonraichte, cha robh ach ma leth na h-àrmailte cruinn. Thuirt Tearlach ged nach biodh aige ach aon mhìle fear gun tugadh e ionnsaidh air a' chàmp, agus nach robh eagal sam bith air sin a dheanamh, 'nuair a bha e faicinn dà mhìle ullamh gu triall.

'Nuair a dh-aontaich na h-uaislean gu'n robh iad toileach an ionnsaidh a dh-ainmicheadh a thoirt air an arm-dhearg chaidh a shònrachadh nach rachadh acuinntheine sam bith a ghnăthachadh, ach bualadh orra le claidheamh a's biodag, 's am bruanadh thall sa' bhos, agus a thaobh nach robh an càmp air falbh ach ma naoi mìle, bhasa 'n dùil gun ruigt' e tacan an deighe mheadhon òidhche, agus gun rachadh obair a bhàis a chrìochnachadh roi' ghlasadh an latha.

Thog iad an sin orra gu càmp an Diùc a ruidhinn, agus bha'n òidhche glè dhorcha, ni a bha ro fheumail a chum an rùn a chleth air an Diùc, ach a bha gle dhosgainneach air sheòl eile, do-bhrìgh nach b'e 'n rathad mòr a ghabh iad a dh-ionnsaidh a chàimp, ach thar mhonaidhean ard' a's lòintean boga, agus bu tric a thuit iad air muin a chéile sa' gharbhlach le cion léirsinn. Cha robh am màrsail ach gu fìr mhall, agus

ged a bha Morair Seòras Moireach ga'n sìr ghreasad air an aghaidh, cha b'urrainn iad an ceum a luathachadh, air chor is gu'n robh e ma dhà uair sa' mhadainn mu'n d' ràinig iad a' Chill-Riabhach a bha ma uidhe thrì mìle do chămp an Diùc. Aig an àite so chuir Morair Seòras stad air an fheachd, agus thuirt e gum b' fhearr dhaibh pilleadh air an ais, air a chas-cheum chianda, nach b' urrainn iad an cămp a ruidhinn roi' sholus an latha, ni a dh' fhagadh iad fo chomraich teine an nàmhaid. Mar sin phill iad air an ais agus ràinig iad an dearbh thalamh air an deach iad air tŭs ann an' òrdugh blàir, agus far an tăinig orra seasamh a rithist, a chum catha gun bhiodh gun chadal. Chunnaic iad a nise feachd an Diùc a' tighinn nan dăil, agus dh-òrduich am Prionnsa *Canon* a losgadh a chum caismeachd a thoirt do'n bhuidheann a bha sgaoilte a ghrad chruinneachadh a dh-ionnsaidh na h-àraich. Mu'n àm so bha Fear na Ceapaich agus a dhaoin' air tighinn thun an raoin, tacan an deighe sin thainig na Frisealaich. Bha'n armailt a nis' air glacadh rudaiginn misnich gu ionnsaidh thoirt air na naimhdean.

'Nuair a bha na bha fagus do laimh dheth an arm Ghàëlach gu léir air cruinneachd bha iad ma thuaircam cùig ceud fear, agus a' chuid mhor dhiù sin féin ann an staid ro fhann le cion bìdh' a's cadail, gu ionnsaidh a thoirt air armailt de shaighdearan ionnsaichte a bha dhà lionmhoireachd riu féin, a dh'aindeoin gach mi-choltais rinn iad gach ullachadh gu bhi nam bad cho luath sa thigeadh iad anns an dòigh bu dual do na Gàëil an nàmhaid a chasg, le claidheamh a's sgiath agus chaidh iad nan dà chuideachd, a' chiad chuideachd anns an òrdugh so bho thuath gu deas, Fir

Abhall, na Cam-Shronaich, Stiùbhartaich na h-Apunn. Na Frisealaich, Clann-Lachuinn, Clann-Leain, Réiseamaid Iain Ruaidh Stiùbhairt, Clann-Fhearchair, Clann-Raonuill, Fir na Ceapaich agus Dòmhnullaich Ghlinne Garaidh, Chaidh an dara cuideachd ann an òrdugh mur so bho thuath gu deas: Morair Ogilbhi agus a dhaoine, Morair Luthais Gòrdon agus a dhaoine, Gòrdonach Ghlinne-Bucaid agus a dhaoine, Diuc Pheairt agus a dhaoine, Na h-Eireannaich agus na Fràngaich. Ghabh Morair Seòras Moireach comannda na ciad chuideachd, agus Morair Iain Drumuinn comanda na cuideachd eile.

Bha'n t-arm dearg a nis' a' teannadh dlù dhaibh ann am fir òrdugh blàir, thog iad a' chath-ghairm le fathrum nan ceudabh druma, agus chìte an armailt mar ghàradh fada de lasair sholuis le lainnir nam *béigeileidean* rùiste ri ghréin. Bha na Gàëil gha'n amharc a dlùthachadh ri uchd catha le na bu mhò 'dh'iongantas no dh' uabhas agus cha do thionndaidh iad an sùil a null no nall gus na stad nan nàimhdean ma uidhe cheud ceum mu'n coinneamh air a bhlàr !

Bha 'n latha 'bha roimhe so tioram agus grianach a nis' air fàs gruamach le coltas doireinn, agus thòisich frasan gailbheacha meallain air brùchdadh a nios le stòirm bho'n airde-n-ear-thuath ann an agaidh nan Gàël. Thug iad an sin ionnsaidh air faighinn air fuaradh air an àrm-dhearg, ach cha deach' ac' air a' sin a' dheanamh. An deigh dha'n dà armailt leth-uair a' dh-ùin a chaitheamh a' co-strith ma thaobh na gaoithe, stad an dà fheachd air an talamh air na sheas iad air tùs fa chomhair a' chéile.



## CAIBIDIL XXIII.

### BLAR CHUIL FHODAIR.*

BHA 'n dà armailt seal ma choinneamh a chéile, gun bhuille gun urchair. Fa-dheoigh, thòisich an iomairt air taobh nan Gàël. Thug iad an cuid gunnaidhean mòra fa chomhair prasgan dheth na nàimhdean anns an robh iad an dùil a bha 'n Dùic na sheasamh, agus thòisich iad air bras losgadh agus chualas fear dheth na Gàëil féin gu tric ag aithris gum "b'ann le cuimse cho olc is nach buaileadh iad cruach-mhòin' air a tarsuinn!" Bha na peileirean a dol céin thar ionad sheasamh nan naimhdean, agus ged a loisg iad ma chend urchair dhiù so cha do rinn iad a dhochann air an eas-caraid ach te dheth na casan a chuir de dh'aon duine le peileir fuadain!

Tacan an deigh sin dh' fhosgail an t-arm dearg an cuid gunnaidhean mòra fëin, fa-chomhair nan Gàël, chaidh an cuimseachadh riu le Corneilcir *Beadford,* an gunnair a b' ainmeile' a bh'ann am Breatainn ri linn, chaidh an lionadh le peileirean frois; thòisich a ghunnaireachd is cha b'e sin a chuspaireachd chearbach, bha gach urchair a cuir na ficheadan dheth na Gàëil ri

* Chuireadh an latha so, air a an t-sia-amh latha diag de mhìos dheireannach an Earraich sa' bhliadhna 1746.

talamh, loisg e dà urchair air prasgan each far an robh am Prionnsa na sheasamh, agus b'ann le cuimse cho math is gu'n bhuail an talamh a dhùisg a h-aon dheth na peileirean am Prionnsa ma na sùilean! agus mharbh am peileir eile gille' bha na sheasamh r'a thaobh.

Leis a ghunnaireachd mhilltich so chunnaic na Gàëil iomadaidh dheth an càirdean gaoil nan sìneadh gun deò air an àilean, agus cha b'urrainn Clann-Chatain cumail orra féin n'a b' fhaide, agus ged nach robh iad riabh roimhe sin ri aghaidh teine, no ann am blàr, bhrùchd iad air an aghaidh tro theine nan nàimhdean, agus ged a bha iad air an dalladh le ceò an fhùdair is le dlù chur sneachd 'a bha seideadh gu laidir nan aghaidh, rainig cuid aca na nàimhdean, ruith na h-Abhallaich, na Cama-Shronaich, na Stiùbhartaich, na Frisealaich, agus Clann-'Leain, as an deighe. M'a ùin dà mhionaid an deighe sin, bha na Fineachan gu léir, ach Clann-Domhnuill, ri aodann nan nàimhdean le claidheamh a's sgiath. Ged a bha canoin nan Gall a sadadh pheileirean air feadh nan Gàël mar gharbh-fhras de chlacha-meallainn an Fhaoillich thriall nan laoich gu'n tioma air an aghaidh, a chum faighinn an ionad tarruinn lann, agus mar gu'n sgaoileadh ŏsag nam beann an ceò air falbh bharr uilinn nan cnoc, dh'iomainn na Gàëil na trì réiseamaidean a bha mu'n coinneamh rompa, iar dhaibh iad so a chuir bho thapadh, ruith iad air aghaidh cuideachd eile dheth an àrm-dhearg, ach loisg iad so làdach ghunnaidhean caola nan codhail agus a' chuid dhiù nach do mharbh an teine sin bha na trì *béigeileidean* sàite còladh nan corp, agus bu ghann a fhuair iosal no uasal diu ás le'm beatha.

Bu cho mòr an t-àr a rinneadh a measg nan Gàël

man am sin is gun d' fhuaradh ann an iomadach àite dheth an àraich truir a's ceathrar dhiu nan laidhe marbh air muin a chéile. Dheth na phrasgan threun de Chlann-Chatain a chuir bain-Tighearna Mhic-an-tòisich fo'n armachd, cha do phill a dh-aithris an sgeòil ach ma dheich 'ar fhichead agus trùir oifigeach.

'Nuair a bha chuid eile dheth na fineachan G`ëlach, mar sud a treun-iomairt nan lann anns sa' chaonnaig bhasmhoir, ach chlù-mhaireannaich so, bhaClann-Domhnuill nan seasamh balbh dh'an amharc agus dhiult iad claidheamh a tharruinn a truaill, a chionn nach dh' fhuair iad urram na laimhe deise, fàr bu dual daibh seasamh anns gach cath bho`latha Allt-a-Bhonaich. Thòisich Diùc-Pheairt air am brosnachadh gu fearra-ghniomh, ag innse dhaibh nan rachadh iad sios le meanmna gaisge Siol-Chuinn, agus iad fein a dhearbhadh sa' chaonnaig mar 'b 'àbhaist do 'n aiteam air an sloinnt' iad, gu'n goirt' an laimh dheas ris an làimh chlì *a mach bhuaidh sin,* cho fad sa' bhiodh Gàël air domhainn no seanachaidh a dh' aithriseadh sgeula nan cath. Ach cha n' fhoghnadh so le Clann-Dòmhnuill, cha rachadh iad ceum air aghaidh, agus ged a loisg an t-arm-dearg làdach ghunnaidhean caola nan aodann cha do tharrunn iad lann na gunna, agus 'nuair a chunnaic iad gun robh na Gàëil eile gu bhi shios dheth, thug iad am buinn as. 'Nuair a chunnaic, Fear na Ceapaich, an t-uasal treun fiùghantach, a luchd-cinnidh a' fagail an raoin mar chlaghairean, bha chridhe air a chradh na chòm, agus ruith e na aonair an dàil nan nàimhdean le claidheamh rùiste na laimh dheis agus daga na laimh chlì, a labhairt nam briathran so mar bha e triall:—" Mo Dhia! an do thréig Clann mo Chinnidh mi ?" Cha deach e ach tacan air

aghaidh nuair a thilg peileir gunna caoil gu làr e, thog fear dheth a' chuid daoine suas e agus ghrias e air teicheadh air falbh dheth an àraich le bheatha, thuirt fear na Ceapaich ris an duine e thoirt an aire air féin, agus thug e'n sin an ath dheann air aghaidh, agus air ball bhuail an ath pheileir e agus thuit e sios gun deò.

'Nuair a chunnaic an Diùc gun robh na Gàëil air thì teicheadh, dh'iarr e air a' chuid trùpairean iathadh mu'n cuairt dhaibh a chum nach taradh iad teicheadh gus an rachadh an tŭr sgrios, thug na trûpairean an ionnsaidh air a' sin a dheanamh ach cha deach ac' air, bha na réiseamaidean Macrach, na Fràngaich, agus na h-Eireannaich fathast gun bhristeadh agus loisg iad làdach air na trûpairean a chuir stad air an gluasad gus na thar na Gàëil teicheadh, agus dh' fhag iad an ărach nan dà chuideach. Ghabh a h-aon de na cuideachdan so an rathad mòr gu Inbheirneis, agus a' chuideachd eile gu làimh na h-airde n-iar-dheas thar uisge-Narainn, agus theich iad a dh-ionnsaidh nam beann mar thearmuinn.

Bha na trùpairean Sasunnach a nis air faotainn ann an òrdugh, agus thug iad ás an deigh nan Gàël, agus a thaobh luas an cuid each fhuair iad a dhol air thoiseach air a' chuideachd a ghabh rathad uisge-Naruinn, agus sheas iad le'n cuid each romp' anns a' bheul-àth', bha na Gàëil a tighinn air an aghaidh cho colgail, neo-sgàthach, le'n aogaisgean cho neo-athach, is gun d' fhosgail na trùpairean bealach nan reang a chum an leigeadh seachad le sìth. Co-dhiù bha aon fhear dhe na trùpairean a dh' fheuch ri fear dheth na Gàëil a ghlacadh. B' oifigeach an trùpair so, agus bu daor a phàigh e ghòraich. Thog an Gàël air ball a chlaidheamh, agus le aon bhuille ghearr e'n trùpair sios. Cha d' fhoghainn sin leis a

Ghàël chalma neo-mheata, thug e'n t-uaireadair òir a pòcaid an t-Sasunnaich agus thriall e an deigh chàich. Bha na trùpairean eile g' amharc dànadas a Ghàëil so le iongantas, agus cha do ghabh duin ac' orr' a mhaille bu lugh' a chuir air, le eagal gun dùisgeadh iad corraich nan Gàël eile nach robh fathast ach tacan uapa.*

Rinn na naimhdean léir-sgrios uabhasach air a' chuideach de'n àrmailt a ghabh rathad Inbheirneis, bha 'n t-slighe cho còmhnard is gun d' fhuair na trùpairean suas riubha ann an tiotadh, agus thòisich iad air obair a bhàis. Cha robh fear féilidh no bonaid a bha tachairt riu nach robh iad a marbhadh, agus chaidh mòran de luchd-dùch' a chaidh le iongantas a dh' amharc a bhlàir a chuir gu dìth a' measg chàich.

* Mu'n àm chianda bha dà-fhear dhiag as pìobair de Chlann-Rath a' teicheadh le cabhag as an àrich. Rinn am pìobair suidhe ann am badan beag de phreis sheilich a bha ri taobh na sliglie chum a phìob a phasgadh suas 'na bhreacan. Cha robh e fàd anns an ionad so 'nuair a thug trùpair a thainig an rathad an aire dha, agus theirinn e bharr an eich chum a mharbhadh, cha robh arm sam bith air a phìobair ach a bhiodag, agus mu'n deach an trùpair na earalas bha i sàite gu léirg na chorp. An deigh do'n phìobair na bha 'dh' airgead ann am pòcaid an t-Sasunnaich a thoirt aiste thòisich e air toirt dheth nam bòtan a bha cho teann ma luirgnean is nach tigeadh iad a nuas le tarruinn; air ball thug am pìobair' làmh air a bhiodaig agus ghearr e na casan dheth an t-Sasunnach ma na glùinean, agus thilg se iad ann an lùib a bhreacain maille ris a phìob. Thug e sin as, an deighe chàich, ach cha d' fhuair e fradharc orr'. Ràinig Clann-Rath an òidhche sin Torra-Ghoill ann an Gleanna-Moireaston, far an robh taigh-òsda beag ri taobh na slighe tha treòrachadh gu Cinn-tàile. A thaobh nach robh àite cadail ac' do na h-urraid sin a dhaoine anns an taigh-òsd' chaidh iad a laidhe anns an t-sabhal; agus thuirt iad ris an òsdair, nan rachadh duine sam bith a chuir bruaillean orra gu madainn, nach biodh aig ach am bàs air son a shaoithreach. Ma mheadhon òidhche ràinig am pìobair Torra-Ghoill na làn fhalas, agus dh' fheòraich e de 'na mhnaoi-mhuinntir a dh' fhosgail an dorus dha, am fac i "dà Rathach dhiag* a gabhail sios an Gleann."

* Mu'n àm so bha na Finneachan gu léir aithnichte dha chéile a thaobh a bhreacan sònraichte féin a bhi air gach duine.

Cha do mhair a mhire-chatha latha Chuil-Fhodair ach ma dhà fhichead mionaid. Bha 'bhuaidh gu h-iomlan air taobh nan Sasunnach. Ach gu cinnteach b' iadsan a chaill bu chliùitiche, agus bu treuna fhuaradh na bhuidheann a bhuinig; bha dà Shasunnach mu'n aon fhear de na Gàëil, bha ghaoth leo agus iomadaidh gunna mòr a frasadh nam mìle peileir an measg nan Gàël; ach a dhain-deoin gach cùise, nan robh, Clann-Dòmhnuill air dol sios, theagamh gun biodh sgeul eile ri aithris ma dhéibhinn latha Chuil-Fhodair.

---

Thuirt an cailin gum fac, ach nach deach iad fathast seachad; gun robh iad nan cadal anns an t-shabhal ud thall, "théid mi còladh riu" ars am pìobair, "cha téid" ars an cailin, "dh'iarr iad gun duine leigeadh air an sgàth gu madainn agus cha bhi e sàbhailt dhut a dhol nan còir, ach ni mis àite laidhe dhut anns a bhà-theach mòran n'as seasgaire na th'aca-san." 'Nuair a ghabh am pìobair a bhiadh sa dhrama chaidh e féin san cailin a mach a thaigh a chruibh, bh'an òidhche rofhuar agus thuirt am pìobair gun laidheadh e anns a bhualaidh air bial-thaobh na bà riabhaich, dh' fharraid an cailin, c'arson a dheanadh e sin? Thuirt am pìobair gu'n cumadh anail na bà anabharrach blàthe; mar sin shìn se e-féin anns a bhualaidh air bial-thaobh na bà aguschuir a bhean-mhuinntir ultach math feòir air uachdar. Cho luath sa' dh' fhàg an cailin am bà-theach, chaidh am pìobair air cheann a ghniomha, agus mu'n tàinig an latha chaidh aig air luirgnean an t-Shasunnaich a thoirt ás na bòtan, agus thilg e iad anns an fhrasaich air bial-thaobh na bà riabhaich, agus shuain e na bòtan anns a bhreacan maille ris a' phìob. M'a ghlasadh an latha thriall e-féin agus na Sàilich eile air an turas, agus chaidh nighean an taigh-òsd do'n bhà-theach chum fàilte na madainn' a chuir air a phìobair. 'Nuair a rainig e'n t-àit' anns an robh fear a cridhe na laidhe, cha'n fhac i an "ionad a *Gràidh*" ach luirgean an t-Sasunnaich. Bhuail i na basan as thog i ioram na truaighe, chaidh i steach far an robh an t-òsdair anns a ghal, dh' fharraid fear an taighe ciod a bha cuir oirre? "Och nan och!" ars ise, "dh'ith a bhò riabhach am pìobair gu léir bho'n raoir, cha'n eil mìr a làthair dheth ach na casan." Air ball leum an t-òsdair a mach le thuaigh na làimh, ghlan spăd e bhò agus thiodhlaic se i-féin agus luirgnean *caol'* an t-Sasunnaich san aon uaigh!



## CAIBIDIL XXIV.

GNATHACHADH DHIUC UILLEAM AN DHEIG A BLAIR.

AN deigh do na chath a bhi tharais dh' òrduich an Diùc do chuid saighdearan a dhol a chasradh nan daoine bha nan laidhe leòint' air an raon. Chaidh na h-oifigich leis na saighdearan air feadh na h-àraich agus thòisich iad air bruanadh gach duin' anns am fac iad coltas anail na beatha le'm *léigeileidean,* agus da'n gearradh sios le'n claidheannan, bha na gealtairean brùideil so a deanamh fearas-chuideachd de phian nan treun-laoch a bha nise nan laidhe gun chomas éiridh chum iad féin a dhion, agus thòisich iad air sadadh na fala 'bha taosgadh tro na h-ùr-lotan a bha iad a gearradh anns na daoine leth-mharbh so air a chéile mar chùis àbhachd, gus an robh iad fa-dheoigh (mar bha fear aca féin ag aithris) n'a bu choltaiche ri feòladairean na ri àrmailt de shaighdearan Criosdaidh. Mar bha'n Diùc féin agus triuir no cheathrar dheth a' chuid oifigeich a' marcachd air feagh na h-àraich, thainig e fagus do Ghàël òg a bha na laidhe leòint air uilinn, thog an t-òganach a cheann, agus dh'-fhoighnaich an Diùc ris co dha bhuineadh e? Thuird an t-òigear gum "buineadh e do'n Phrionns'." Air cluinntinn sin do'n Diùc dh'iarr e air fear dhe na h-oifigeich an t-òganach a mharbhadh, thuirt an t-oifigeach ris gur h-e nach deanadh a leithid air chomhairle duine bha beò,

agus gum b'annsa leis gum mòr an dreuchd a bh'aige anns an arm a chall gu tŭr seach a bhi na fheòladair dhaoine. Dh'iarr an Diùc an sin air fear eile dheth na h-oifigich an t-òganach a' mharbhadh dhiult am fear so mar a rinn a' chiad fhear, thainig an sin saighdear an rathad agus dh' fharraid an Diùc dheth an robh urchair 'na ghunna? thubhairt gur robh, agus mharbh an saighdear an t-òigear. Chaill na h-oifigeich a dhiult an gniomh brùideil so a dheanamh fàbhar an Diùc bho'n uair sin. Be'n gill òg a chaidh a chasradh aig an àm so, Tearlach Friseil, mac a b'òige Fhir Inbheir-fhalachaidh.

Mhàrsail an t-àrm dearg ma fheasgar gu Inbheirneis. Be chiad ni rinn an Diùc an déigh dha am baile ruidhinn na saighdearan Gàëlach a ruith air falbh as an àrm dhearg a thearbhadh a measg nam prìosanach, a chum an crochadh, cha bu lugha na sia-diag 'ar fhichead dhiù a chaidh a chrochadh. Am feagh a bha òganach uasal dheth na daoine truagha so a slaodadh ris a' chroich, thàinig oifigeach Sasunnach, agus shàth e a chlaidheamh anns a' chorp gun deò, chum a leigeadh ris nach robh a nàimhdeas ciocrach fathast sàsaichte. Mar bha e bualadh a chuirp le lainn, chuir e dheagh dhùrachd do Shasuinn, agus fhuath do dh-Alba 'n céill anns na briathran so:—" A shlaighteir fairich sin! 's ged a bhiodh do luchd-dùthcha gu léir air an aon diol riut is beag bu mhist' an saoghal e; ceannaircich reasgach, agus luchd-brathaidh mi-dhìleas." Bha na saighdearan Albannach a bh' anns an àrm-dhearg a' coimhead agus a cluinntinn na *brùide* so, bha'n inntinnean uasal, caomh-chairdeach a bha riabh a lasadh le eud dùthasach air an claoidh nan còm; agus cha b' urrainn aon fhear dheth na h-oifigeich Ghàëlach cumail air féin n'a b' faide, ruith e an dàil

an oifigeich Shasunnaich le chlaidheamh rùiste gu ghrad mharbhadh, ann an tiotadh bha chaonnag air a bonn eadar na h-Albannaich agus na Sasunnaich, agus bha 'n ath chath a dol a thòiseachadh eadar na saighdearan Albannach agus Sasunnach nuair a thàinig an Diùc le pairti thrùpairean san eadraiginn.

Air an ath mhadainn chual an Diùc gun robh tuil-eadh fathast dheth na Gàëil leointe an cleth ann an cùiltean falaich air feagh na h-àraich, air ball chuir e pàirtidh dheth an armailt a chum am faotainn agus am marbhadh. Fhuair iad air a mhadainn sin ma thrì-fichead sa' deich de dhaoine leòinte, agus ghiulanadh iad gu braighe uchdain, far an deach an càradh mar chusp-air ro aghaidh prasgan shaighdearan a chuir ás daibh le aon làdach.*

Fhuair Siamarlan Thighearna Chuil-Fhodair naoi-deug dheth na h-oifigeich Ghàëlach nan laidhe leoint' ann am badan beag coille fagus do'n àraich agus fhuair e' dòigh air an giùlan air cràgh-leabaidh a dh-ionnsaidh

* Tha daontachd nan Gàël agus an-trocair fir Shasuinn gu soilleir r'a fhaicinn, le gnàthachadh Thearlaich an deighe blàr Shliabh-a-Chlamhain agus Dhiùc Uilleam an deigh blàr Chuil-Fhodair. Bha na Gàëil a' giùlan an co-chreutairean a b' éiginn daibh a dhochann ann am braise na caonnaig, air am muin, a chum am fàgail ann an ionadan dìdeinn, le seirce, agus le caoimhneas. Ann an éirig sin bha na Sasunnaich an uair a fhuair iad na Gàëil fo 'm meachainn a cuir ás daibh, cha'n ann mar dhaoine, ach mar bhiasdan nimhe. Ann an ciad linntean an t-shaoghail 'nuair a bha clann daoine nan arbh-alaich gun eòlas a' falbh nam fineachan fiat air an aghaidh an dòmh-ainn, bha treòcair agus tlus anns na Gàëil mar a chìtear ann an Dànabh nam Féine, agus gu h-àraidh anns a' chomhairl a thug Oisian air Oscar, a mhac, roi' Bhlàr Tulach-Soire :—

"Lùb an t-uaibhreach 's na buail am fann
Am fuil nan truagh na truaill do lann,
—Cobhair an deòrach na fheum,
'Na ŏb is na sir an cogadh."

saibhlean a mhaighstir far an robh e a nochadh gach caoimhneis a bha na chomas daibh, gu's am fàirte an giùlan air faibh gu'n àiteachan comhnaidh féin. Fhuar an t-arm-dearg brath far an robh iad so am falach, agus ghiùlan siad iad a mach gu cùl garaidh, a bha dlù do'n àite, iar dhaibh an càradh nan sreath ri taobh a chéile, chaidh iarraidh orra bhi g' ullachadh air son bàis, chaidh cho liugha dheth na h-oifigeich sa' b' urrainn gluasad air an glùinean, cha b' ann a dh' aslachadh iochd an luchd-casgraidh, ach a shirreadh tròcair nèamh do 'n anmannan, a bha ni's aig iomal na siorruidheachd. Feagh a bha iad mar so crom ag ùrnaidh ri'n Athair nèamhaidh, chuir aon làdach mhosgaidean crioch air am beatha dhòraineich, agus a chum an obair a dheanamh n'a bu ro chinntiche thòisich na saighdearan air sadadh nan eanachailean asda le earr nam mosgaidean.

Cha d' fhuaradh riabh a mach fìr àireamh nan Gàël a thuit ann am blàr Chuil-Fhodair : ach cha b'urrainn gun robh iad na bu lugha na mìle fear, agus be sin cùigeamh earrainn na h-àrmailt, nam measg sin bha iomadach duin' uasal ainmeil. Thachair air an latha so (mar bu ghnà leis na Gàëil a dhol sios do'n àraich) gun robh na h-uaislean agus na diùlanaich a b' fhearr ann an teas a chatha. B'iad na Finneachan de bu mho thuit—na Cama-Shronaich, na Stiubhartaich, na Frisealaich, Clann-Chatain, agus Clann-Leain. 'Nuair a bha Mac'Illeain nan Drumainnean air tì teicheadh le bheath as an àraich, chunnaic e dìthis dheth a chuid mac air an leòn, agus chaidh, innse dha gun robh an treas fear na laidhe marbh air a bhlàr. " Cha bhi sin gun dioladh" ars a fear nan Drumainnean, agus ged a bha'n t-uasal so cho aosda is nach robh ròine fuilt air a

cheann, ruith e air ais thun na h-àraich, mharbh e aon trùpair agus leòn e fear eile, ach ann an tiotadh a'n deighe sin thuit e-féin gu'n eiridh tuilleadh le lainn thrì trùpairean sàite na Chorp. Chaidh iomadaidh eile dheth na h-uaislean Gàëlach a mharbhadh, ach thàr Stiùbhartach Ghlinne-Seile; agus Loch-Iall ás le'm beatha.

Ré thrì laithean an deigh a bhlàir bha'n Diùc a tional na crice a dh' fhàg na Gàëil as an deighe air an raon, agus fhuair a deich *canonan* fichead, dà mhìle trì-cheud agus fichead gunna, aon cheud ceitheir fichead a's naoi' diag claidheamh, seachd diag 'ar fhichead baraille fùdair, agus làn fichead cairt de pheileirean eadar bheag as mhòr. Bha leath-chrŭn air a ghealltain leis an Diùc do na saighdearan air son na h-uile gunna bheireadh iad ga ionnsaidh; tastan air son na h-uile claidheamh, agus sia *ginidhean* diag air son na h-uile bratach. Ghlac an t-arm-dearg ceithir-diag dheth na brataichean Gàëlach, agus air a ceathramh latha de dhara mìos an t-shàmhraidh bha iad air an 'giùlan leis na *Gillean-sùithidh* gu crois Dhunéideinn, agus air an losgadh leis a' chrochadair!





## CAIBIDIL XXV.

### TEICHEADH THEARLAICH A' CUIL-FHODAIR.

THEICH Tearlach dheth an raon le Prasgan mharcach m'a thimchioll, maille ri chàirdean agus a luchd-comhairle; chaidh iad a null air abhainn Naruinn tro àth na Faile ma thuaiream ceithir mìle bho'n àraich, stad iad an sin car tacain a' cuir an comhairle ri chéile ma ciod bu chòir dhaibh a dheanamh. Thuirt cuid dheth na daoin' uaisle gu'm b' fhearr dhaibh teicheadh a chùm nam beann leis an armailt far am b' urrainn iad iad-féin a dhion a dh-aindeon na feachda bu treise b'urrainn Rìgh Seòras a thogail nan aghaidh, gus an tigeadh cobhair as an Fhràing, no gus an naiste sìth eadar iad féin a's fir Shasuinn. Thuirt am Prionnsa féin nach robh e faicinn tearnadh air a shon ach teicheadh do'n Fhraing far an robh e cinnteach á tearmunn, agus á còmhnadh sluaigh a bheireadh an ath dheannal air Sasuinn maille ris na Gàëil. Gun tuileadh a ràdh, ghabh e chead dheth na Cinn-feadhna agus dh'iarr e orra dhol gu ruige Rua-bheinn ann am Bàideanach agus stad ann an sin, gus an cuireadh e fios da'n ionnsaidh ciod a dheanadh iad an deigh sin.

Air do'n Phrionns' a' chead a' ghabhail de'n armailt, thriall e-féin agus còignear dheth na h-uaislean a thainig thar sàil' leis as an Fhràing, a chum eirthire sior shiorr-amachd Inbheirneis a ruidhinn, far an robh sùil aige ri long fhaotainn anns an gabhadh e'n t-aiseag do'n Fhràing. Air an turas so cha robh còladh ris dheth na Gàëil ach aon duine, da'm b'ainm Imhear Burc, duine bochd a chaith greis dheth aimsir ann an Dunéideann mar phortair sràide, agus labhradh e beagan Beurla. Threòraich an duine so am Prionns', agus a phàirti chum an Torr-dharaich far an robh Mr Tomas Friseal Siamarlan Mhic-Shimidh na h-Airde chòmhnaidh. Ann an so cha'n fhaigheadh iad fàrdach, bha na dorsan duinte agus an teaghlach bho na bhaile. Bha Mac-Shimidh féin man àm sin 'na thaigheadas ann an Gor-tùileig, far an robh e deasachadh cùirm mhòr a bha dùil aig a chaitheamh mar ònair ris a bhuaidh a bha 'm Prionnsa gu chosnadh thar a nàimhdean, ach mu'n deach a bheag dheth na chùirm so ithe, ràinig am Prionnsa, Imhear Burc, agus a' choignear eile taigh Ghor-tuileig, agus be 'm *Prionnsa féin* a thug a chiad naigh-eachd do Mhac-Shimidh, air an truaighe a thug e nuas air a cheann, agus air a theaghlach, ach ged a bha sin mar sin, ghabh am morair ri Tearlach gu suilbhear, agus dh' iarr e air a bhi tapaidh a mhisneachd a chum-ail suas nach b'eagal nach cinneadh buaidh leis fath-ast. Thuirt am Prionnsa gun robh e ann am mòr theagamh 'mun chùis sin. " Cuimhnich" arsa Mac-Shimidh " air cruadal agus buan-leanmhuinn a h-aon dheth na laoich bho'n tàinig thu, *Raibeart Brus,* a chaill aon bhlàr diag, ach chaidh an dara blàr diag leis agus choisinn e Albainn." Cha do labhair am Prionnsa

facal mar fhreagairt do na briathran so, ach ghabh e-féin, agus a phairti biadh a's deoch a's thriall iad air an turas. Tacan an deigh sin chaidh Mac-Shimidh féin, a bha mu'n àm so na sheann duine lag agus tinn, a ghiùlan air fabh air cràgh-leabaidh gu àite falaich.

Chunnacas Tearlach agus a chompanaich a dol seachad gu bras astarach tro Chille-Chuimean ma dha uair sa' mhadainn, agus beagan roi' shoillearachd an latha ràinig iad Caisteal Inbher-Garaidh, cha robh aon chuid biadh no earnais anns an teach so, agus a thaobh gun robh iad sgìth le astar dhà fhichead mìle choiseachd, chaidil iad air an ùrlar nan cuid breacanan. 'Nuair a dhùisg iad ma mheadhon latha cha robh dad aca chuireadh iad gu'm bial, ach cunnaic Imhear Burc slat-iasgaich na sìneadh ri taobh a chaisteil le dubhan a's driamlach, bha'n t-iasg mu'n àm sin a bristeadh gu dlù san t-sruth, agus chaidh Imhear Burc air tì beagan a ghlacadh. Cha robh Imhear riabh na bhrŏd iasgair, na bheachd féin no dhaoin' eile, bha e'n dùil co-dhiù gu'n rachadh aig air beagan bhreac a ghlacadh, agus gu sealbhach air an treas siabadh theum e bradan ! agus cha b' fhada gus na mharbh e geadag mhòr eile, an nuair a bhruich iad an t-iasg dh'ith iad e gun aon dad leis ach deoch dheth an fhìr-uisg' shoilleir anns an deach àrach. Ghabh a phàirti gu léir an cead dheth na Phrionns anns an àite so ach Suilibhan, O'Neill, agus Imhear Burc, a bha gu bhi na fhear-treòraichidh aig Tearlach feadh nan Garbh-chrioch. Cha deach am Prionns' agus an triùir dhaoine so fada bho na Chaisteal gus an d' rinn e-féin agus Imhear Burc iomlaid deise a chum am Prionns' a chuir ás aithne nan tarladh do luchd-brathaidh tighinn dlù dhaibh. 'Nuair a fhuair iad air

dòigh thug iad am buinn as cho luath sa' dh' fhaod iad, agus ghabh iad sios ri taobh Loch-Arcaig. Ma naoi uairean a' dh'òidhche rainig iad taigh Dhòmhnuill Chama-Shròin ann an Gleann-Peighinn chuir iad romp' an òidhche sin a chuir seachad ann an taigh a Chama-Shronaich, agus bha Tearlach cho sgìth an deigh a thurais is gun thuit e na chadal m'an d' fhuair e chuid aodaich a chuir dheth. Air an ath mhadainn, [di-h-aoine an t-ochdamh latha diag de'n mhìos] bhuanaich iad air an turas chum na h-airde n-iar gus an d' rainig iad Miath-Poll aig criochan dhùthaich Loch-Iall far an d' fhuair iad gabhail riu gu suilbhear, furmailteach. Cha robh nis ach frith-rathad anns an astar a bha rompa agus thainig orr' an cuid each fhàgail ann an Gleann-Peighinn, agus triall da'n cois, thainig iad ma fheasgar gu àite do'n gairte na h-Obun, faisg air ceann shuas Loch-Mòr-thir, agus chur iad an òidhce sin seachad ann am bothan-chaorach m'a iomal na coille. Air an lathairne-mhàireach [Di-dòmhnaich an fhicheadamh latha de mhìos dheireannach an Earraich,] ghabh iad thar a' gharbhlaich agus thàmh iad an òidhche sin ann an Gleann-Biasdail ma chriochan Arasaig, baile beag a tha fagus do'n àit' anns an tàinig am Prionns' air tìr 'nuair 'thàinig e'n tùs do dh' Alba.

Mun d' fhag Tearlach am baile so thainig Tighearn' òg Chlann-Raonaill agus feaghainn eile dheth a chàirdean g'a amharc, agus dh'innis iad dha gu'n robh mòran de luingeis Sasunnach air freiceadan anns a chuan a Siar, air an aobhar sin nach b' ion da sùil a bhi aige ri faotainn do 'n Fhràing, gus a fàgadh iad sin an linne. Iar do Thearlach an naigheachd sin a chluinntinn, stad e greis ann an ioma-chomhairl', fa-dheoigh thuirt e gu'n

robh e togairt a dhol do'n Eilean-Sgiathanach, agus e-féin a thilgeadh fo mheachainn Shiol-Leòid. Thuirt Tighearna Chlainn-Raonaill gum bu tearainte dha fantainn fàr an robh e, agus gu'n deanta seòl air bothan falaich a dheanamh dha ann an àite diamhair 'san aonach, far am faodadh e còmhnuaidh ghabhail gu tearuinnte, gus am faighte urra chinnteach a rachadh do Leòghas a cheannach saitheich anns am fàradh e seòladh ás an rìoghachd. Thuirt am Prionns' nach robh e idir air son fantainn na b' fhaid' air mòr-thìr, gu'm b' annsa leis e-féin a chleth a measg nan eilean. Ma'n àm sin bha duine da'm b' ainm Dòmhnull Mac-Leòid a mhuinntir Ghualtair-Cill 'san Eilean-Siathanach, an deigh thighinn do Cheann-Loch-Mùideart le sùim airgeid a chuir Long Fhràngach air tìr ann am Barra gu féum a' Phrionnsa féin: agus a thaobh gun robh Mac-Leòid na dheagh mharaiche agus eòlach air feagh nan eilean, araon air muir a's tìr, mheasadh gum biodh e na bhrod fir-iùil chum am Prionns a threòrachadh gu ionad falaich, na'm b'e is gu'n gabhadh e os-laimh sin a dheanamh. Gun tuilleadh ùine 'chall, chadh fios a chuir do Cheann-Loch-Mùideart a dh-ionnsaidh Mhic-Leòid, a thriall an còdhail a' Phrionnsa cho luath sa' labhair an teachdair' a' chiad fhacal; air dha bhi gabhail tro Ghleann-Biasdail, chunnaic e coltas coigrich a' tighinn na dhàil, mar gum biodh e air son labhairt ris, 'nuair a dhlùthaich iad le chéile gu àite còmhraidh, labhair am falbhanach ri Mac-Leòid mar so;—"An tusa Dòmhnull Mac-Leòid a Gualtar-Cill." Ged a bha 'm Prionns' ann an trusgan suarach, dh'aithnich Mac-Leòid air ball co e, agus fhreagair e:—" 'S mi le cead ar Mòrachd rìoghail an dearbh dhuine." Labhair am Prionnsa

rithist mar so :—"Tha thu faicinn a Dhòmhnuill gu 'm beil mise 'n-am éiginn, tha mi air an aobhar sin dha mo thilgeil féin ann a t'uchd, dean rium mar is àill leat. Tha mi cluinntinn gur duin' onarach fiùghantach thu ás am faod mi earbsa." Thuirt Mac-Leòid le guth guil na bheul gun leanadh e ris tro mhìle cunnard a's gàbhadh cho fad sa' b' urrainn e gluasad. Cha tàinig Mac-Leòid riabh tharais air na briathran so gun làn silteach 'na shùilean agus reachd bròin na mhuineal.

Dh-fharraid am Prionns' de Mhac-Leòid an sin an rachadh e le litrichean bhuaithe gu Sir Alasdair Mac-Dhòmhnuill Shléibhte, agus gu Mac-Leòid Dhun-Bheagain, a dh' fheuch an nochdadh iad a bheag de chaoimhneas ris na airc, thuirt Dòmhnull Mac-Leòid, gur h-e nach rachadh, gun robh na daoin' uaisle sin sa' cheart àm an dlù thoir air a chum fhaotainn an laimh, agus gu'n robh pàirt dheth an cuid daoine cho fagus ri dà mhìle dhiag do'n dearbh bhall dheth an talamh air an robh e na sheasamh. Dh' fharraid e 'n sin de Dhòmhnull an rachadh e leis rathad an Eilein-Fhada far an robh e saoilsinn am biodh e na bu shàbhailte na fanntuinn air tir-mòr. Thuirt Mac-Leòid mar thubhairt e roimhe gu'n deanadh e gach ni a b'urrainn e air a shon.

Air a cheathramh latha fichead de'n mhìos, chaidh ochd-ramhach a chur na h-uidheam aig ceann Loch-nan-Uamh le làn sgioba, a chum am Prionns' aiseag do dh'-Uidhist, agus sheòl e-féin a's Dòmhnull Mac-Leòid, O'Suilibhan, O'Neill, agus am Burcach ma chiaradh na h-òidhche; bha 'n t-shìde man àm an deach iad fa-sgaoil rudaiginn doirbh. Ged a bha Dòmhnull Mac-Leòid na leth sheann duine bha e na dheagh mharaich' agus shuidh e air an àilm, agus shuidh am Prionnsa sios

eadar a dha chois a chum is nach faict' e, gus am fàsadh an òidhche na bu doilleire, cha deach iad ach tacan bho thìr 'nuair a ghabh Mac-Leòid beachd air na neòil, thuirt e ris a' Phrionns' gu'n robh choltas air an òidhche bhi fiadhaich, agus gu'm b' fhearr dhaibh fantainn air sgàth an fhearainn gus an ath-fhreasgar. Thuirt Tearlach air meud a chunnairt agus an dosgainn da fuiligeadh e gu'm b' fhearr leis an cuan a ghabhail na fuireach n'a b' fhaide far an robh e'n cunnart a bhi air a chuartachadh le luchd-tòireachd.

Mar sin chum iad oirre, agus thachair dìreach mar thubhairt Mac-Leòid ; thog na tonnan gàireach, càirgheal, an cinn le bairlinn bhristeach, a's ged a bha Dòmhnuill tric a's mìnig a gabhail na linne eadar na h-eileanan a's mòr-thìr, cha robh e òidhche no latha riabh air Chuan-sgìth cho stoirmeil rithe so, agus bha 'n t-sian a dortadh a nuas mar dhìle, 's an oidhche cho dòrcha is nach robh fios aig duine dheth an sgioba c'àit' an robh iad, no ciod an t-eirthir a bha fo sròin. Bha iad air uairean fo eagal gun rachadh am bàta tharais, air uairean eile gun tuiteadh iad air cladach an Eilein Sgiathanaich far a biodh iad gu léir ann an làimh. Ma shoillearachd an latha dh'aithnich iad gun robh iad air eirthir an Eilein-fhada. Ghiùlain an stoirm iad ma thri fichead mìle' dh'uidhe, ann an ùine dheich uairean. Chaidh iad air tìr ann an Ros-innis an Uidhist a chinnedeas, agus air dhaibh am bàta tharruinn, ghlac iad bò, ghrad spad iad i agus dheasaich iad pàirt dheth a feòil, bha prais ac' anns a bhàta agus ceitheir peiceanan de mhîn choirce.



## CAIBIDIL XXVI.

IOMA-RUAGADH NAN CEANN-FEADHNA AGUS AN LUCHD-LEANMHUINN.

CHUIR Diùc Uilleam a nise feachd air feadh fearain nam fineachan a dh' éirich leis a' Phrionnsa' chum na daoine ghlacadh agus an cuid armachd a thoirt uapa. Chaidh gach slighe ioma-dhruideadh a chum 's nach tàradh na cinn-feadhna an rìoghachd fhàgail. Bha na trùpairean, aig an Diùc a' freiceadan air taobh sear na h-Alba. Bha *Mailisi* a' freiceadan na dìridh eadar machair a's Gaël-dachd. Thog Mac-Choinnich, Mac-Dhòmhnuill, agus Mac-Leòid, an cuid daoine' chum fògaraich a chumail á eileanan Innse-Gall. Bha na Rothaich, Clann-Aoidh, agus na Cataich mar fhreiceadan air an taobh-tuath agus Caim-beulaich Earra-Ghàël a freiceadan an taobh-deas. Bha luingeas Sasunnach a' cuartachadh cuan Alba air gach taobh, air chor is gum bu deacair do dhuine de na fògaraich bhochda teicheadh air falbh, air chor is gun deach gach prìosan tuath air Port-na-Bann-righ a' lionadh de dhaoine Thearlaich ann an ùin' cheithir latha diag an deigh Blàr Chuil-Fhodair. B' iad na ciad dhaoin uaisl' a' ghlacadh Morair Bhaile-

morina, Iarla Chrompa* agus Iarla Chill-Màrnoc; chaidh an triùir mhathaibh so a chuir ann an long-chog-aigh nam priosanaich gu ruige Tùr Lunnainn. Mu'n cheart àm sin ghlacadh Sir Seumas Ceannloch, Cor-neileir Gearr Ghreadainn, agus cùignear eile dhe na h-uaislean macrach, a chaidh a ghnàthachadh air an t-sheòl chianda.

Theich Diùc-Abhall gu Deas, agus a thaobh e bhi ann an droch shlàinte b' eiginn da dhol a dh' iarraidh fàrdaich gu taigh Mr Buchannain Dhruim-na-Cille fagus, do Loch-Loamainn, bha bean an taighe sin dìleas da, uime sin bha e'n dòchas gu'n nochdadh an teaghlach caoimh-neas dà na airc. Bha fear Dhruim-na-Cille na oifigeach ann an àrm an Rìgh agus chunnaic e mar fhéich air féin an Diùc còir a ghlacadh. Air an dara latha fichead de mhìos deireannach an Earraich chaidh a' ghiùlan mar phrìosanach gu caisteal Dhun-Breatainn, agus ás a sin gu Léibhte agus á Léibhte gu Tùr Lunnainn. Bha Fear Dhruim-na-Cille an deighe sin air a mheas na leibidean cho suarach 's nach òladh duine dheth na h-uaislean a bha 'na nàbachd stòp no cairteal na chòm-panas, ni mò chìte duine b' fhiach na chuideachd. eadhon, air druim an rathaid mhòir!

Air fìr thoiseach a Mhàighe chaidh Mac-an-Leistear

* Bha Iarla Chrompa le feachd dheth a' chuid daoine ann an Cat-taobh, a chum nan Catach a chumail bho eiridh le Deòrsa theich Morair Cat féin mu'n àm sin do Lunnainn, le eagal nan "*Reuball-ach*" agus dh' fhag e bhana-mhorair na h-ònar ann an Caisteal Dhun-Robain. Smuaintich Iarla Chrompa an duine còir, oir bha e do ghnà ro chaoimhneil, gum b' fhearr dha dhol do chaisteal Dun-Robain a chumail cuideachdas ris a bhana-mhorair a bha nis car ùine gun mhirre, gun mhàran. Air dha bhi "sùgradh ri mìneig na maise" thainig na Cataich air a mhuin gur fhios da agus chaidh moran dheth a chuid daoine mharbhadh mu'n cuairt dan àite, chaidh a chuir air bòrd ann an luing gu ruig Inbheirneis, agus as an sin do Lunnainn.

Bheinne-Sìth, Greamach Dhùn-Treòin, agus Morair Ogilbhie air bòrd ann an saigheach beag ma inbheir Uisge-Tatha, agus chum iad an cuan ri sròin gus an deach iad air tìr gu sàbhailt ann an Lochlainn. Mu'n gann a chuir iad an cas air cladach ghlach rìgh Lochlain iad, agus chuir e staigh iad mar phrìosanaich ann an seanna Chaisteal dubh Bhaile-na-Buirbhe. Tacan an deigh sinn fhuair iad fa-sgaoil, agus theigh iad do'n Fhràing far an d' fhuair iad dìdeann.

Fad fhichead latha an deigh blàr Chul-Fhodair cha deach duine de dh' fheachd an Diùc an còir nan Garbh-Chrioch far an robh a' chuid mhòr de shluagh Thearlaich a chòmhnaidh, agus a bha nise air cruinneachadh ri chéile 'chum an ath ionnsaidh thoirt air an àrm-dhearg. Air an ochdamh latha de'n Mhàigh thug na Cinn-feadhna coinneamh da chéile ann am Mùrlagan fagus do cheann Loch-Arcaig, agus Loch-Iall air an ceann, ged a bha e air a leònadh le puthar a' bhlàir ma dheireadh, air dhòigh is nach b' urrainn da gluasad ach air muin eich. Bha na fir ann an deagh mhisneach le sùim mhòr airgeid a thainig thuc as an Fhràing mu'n àm sin gu cumail suas a' chogaidh: bhan t-suim so mu thuaiream 38,000 Pund-Sasunnach. Chaidh a shònrachadh gu'n càmpaicheadh na Cam-Shrònaich, Dòmhnullaich Ghlinne-Garaidh, Fir na Ceapaich, Clann-Raonaill, Stiùbhartaich na h-Apunn, Clann-Ionmhuinn, agus Leòdaich Mhic-'Ille-Chalum ann an Acha-na-garaidh, air an chùigeamh latha diag de'n Mhàigh. Chaidh a shònrachadh mar an cianda, gun cuirte fios gu Clann-Mhuirich, Clann-Chatain na h-Abhallaich agus na Frisealach, a bhi deas gu tighinn nan ceann. Mar sin thòisich an tògbhail as ùr ; fhuair Loch-Iall trì chiad dheth na Cam-Shronaich cruinn a

chlisge, agus Mac-'Ic-Alasdair agus Colla Bhàrasdail tri-cheud eatarra nan dithis, dheth na Dòmhnullaich.

Mu'n àm sin dh' fhag Iarla Loudon Inbheirneis le seachd ceud diag fear agus ghabh e sealbh air Lochabar. Chunnacas iad so a' tighinn agus theab iad Loch-Iall a ghlacadh le dùil gu'm b'iad daoine Cholla Bharasdail, ach thainig teachdair' a dh'innse dha gur e suaithneas dearg a bha nam boineidean ann an àite 'n t-suaithneis bhàin, dh'aithnich loch-Iall an sin co bh'ann, agus mheasadh iomchaidh an t-òr Fràngach fhalach mu'n tuiteadh e leis na nàimhdean; agus dh' fhalaich iad cuig mìle *Ginni* dheth ann an àllt aig ceann Loch-Arcaig agus a' chuid eile fagus do cheann shios an locha chianda. Iar dhaibh an t-airgead a chur ann an àite gléite, theich Loch-Iall agus na h-uaislean eile air falbh ann am bàta. agus thug an tuath an dachaigh orra.

Cho luath sa chuir Morair Loudon an céill fàth a thurais do Lochabar, se sin a thogail an cuid àrmachd, thainig na daoine gu léir agus liubhair siad iad dha le làn thoil.* Fhuair Caim-beulaich Earra-Ghàël na bha de dh'àirm ann an Gleanna-Comhann gun bhuile 'bhualadh. Cha robh an Diùc idir toilichte leis a so agus chuir e roimhe gun tugadh e air a' chuid daoine féin (na Sasunnaich) na h-àirm a thoirt bho 'n chuid

* Bha feachd Iarla Loudon air a deanamh suas de cheitheir dheth na Fineachan Gàëlach féin, Clann-Choinnich Rois, Leòdaich Shiol Tòrmod Dòmhnullaich Shléibhte, agus Rosaich Bhaile nan-gobhann. &c. B'e sin an t-aobhar nach robh mòr earbs' aig Diùc Uilleam asda mar *fheòladairean matha.* Thug Tighearna Chuil-Fhodair mu'n airidh na daoine so a chur a thogail nan arm a' chum a bhi bàigheil ris na Gàëil eile, agus an gnothach a dheanamh le réite. Osbarr bha fios aige nach tugadh na Gàëil suas an àirm do na Sasunnaich cho fad sa' bhiodh boinne dheth an fhuil blàth nan cuislean. Bha Tighearna Chuil-Fhodair ro thoigheach m'a shiol Alba gu leir. Ràinig e'n Diùc a dh-eadar-ghuidhe as leth nan Gàël a' cantainn nach robh coire sam

eile dheth na Gàëil a bha le Tearlach ge b'e àit' anns an robh an còmhnaidh. Air an treas latha fichead de'n Mhàigh dh' fhag e Inbheirneis le réiseamaidean thrùpairean, agus feachd lionmhor de shaighdearan coise agus chàmpaich iad ann an Cille-Chumein, ann am fir mheadhon na dùthcha.

A Cille-Chumein chuir an Diùc pairti dheth an arm-dhearg air feadh gach àite de'n dùthaich mu'n cuairt. Bha gniomharra' nan daoine sin cho brùideil, agus cho an-iochdmhor is nach eil iomradh againn air a shamhuil ann an eachdraidh cheud linntean an dòrchadais, no idir a measg chriosdaidhean. Chaidh teine cur ri aitreabh Loch-Iall, Chluainidh, na Ceapaich, Ghlinne-Garaidh, Cheann-Loch-Mùideart, Ghlinne-Goill, Aird-Seile. Chaidh mar an ciadna aitribh na tuath a chreachadh sa' losgadh, agus an cuid spréidh a's àmhlainn a ghiùlan leis na saighdearan dearga gu càmp an Diùc an Cille-Chuimein. Bha na saighdearan a' reubadh an aodaich dheth na chloinn, agus a toirt nam ban air éiginn! Chaidh àireamh lionmhor de dhaoine neo-chiontach, nach deach riabh air feachd sam bith, a thilgeadh, agus daoine liatha aosda chuir ro' na mosgaidean mar chuspairean àbhachd. Chaidh iomadaidh a theich a chum nam beann mar dhìdeann a dhì le fuachd a's acras. Bu cho lòm a chaidh na Garbh-Chriochan air eirthire siar Inbheirneis fhàsachadh roi'n deicheamh, latha de dhara Mìos an t-Shàmhraidh is gu'm faoite

---

bith aca ris an àr-a-mach, nach robh iad ach a dol a réir comhairl an tighearnan, agus dh'iarr e air an Diuc a bhi tròcaireach ri creutaran bochda aig nach robh fios ciod a bha iad a' dheanamh. Cho luath sa chuir Tighearna Chuil-Fhodair a chùl ris an Diùc thoisich an ua-bheisd air gaireachdaich, agus thuirt e mar so ri fear dheth a chuid oifigeach :—" Bha 'n t-seana bhean ud ag iarraidh ormsa bhi *tròcaireach*."

siubhal fad iomadh mìle *gun cheò taighe fhaicinn 's gun gheum bà, no goireal coileich a chluinntinn!*

Cha'n robh an t-arm-dearg fathast toilichte leis na thog iad de chreachan air fearann nam fineachan a dhéirich le Tearlach, thòisich iad a nis' air iomain rompa gach spréidh a bha tachairt nan co-dhail, air chor is gun robh na daoine dh' fhan aig a bhaile rè a' chogaidh air an aon diol riu-san a thionnsgain an t-àr-a-mach. Uime sin bha'n àireamh spréighe a thog iad cho lionmhor is gun deach cunntas cheudan mhărt a's each a réic le feachd an Diùc ris na dròbhairean Sasunnach air son leth-chrun an ceann, chaidh an t-airgead so a rinn mar chreich a measg nan saighdearean. Bha chuid eile de ghnìomharadh nan daoine an-diadhaidh, neo-dhaon-tachail so, cho gràineil ri aithris, agus cho déistinneach ri leughadh, is na chràdh cridhe ri chluinntinn, air chor is gur iomchaidh dhomh an Caibidil a' cho-dhùnadh.



## CAIBIDIL XXVII.

ALLABHAN THEARLAICH 'SAN EILEAN-FHADA.

BHA Tearlach mu'n àm sin ann an eilean Beinne-Mhaol an Uidhist a chinne-deas, an deigh dha féin a's do 'n sgioba an òidhche chuir seachad gu dosgainneach a' caitheamh na fàirge ri garbh shéideadh ann am bàta fosgailte. Anns an eilean so b'e bà-theach fosgailt' bu lùchairt dha, bu leabaidh stàta dha connlach shalach, bu lion-anard dha lùireach de sheana chainb, bu bhiadh dha min choirc a's feòil. Dh' fhàn iad ri port anns an eilean so rè cheithir latha diag a thaobh doirbhead na sìde, ach air di-màirt an *naoidheamh latha fichead* de'n Ghiblin ghabh iad orra uidhe chuain fhiadhaich, a leigeadh fo sròin, agus chum iad oirre mar dh' fhaod iad gu eirthire Leòghais, oir bha rùin orra dhol do Steòrnabhaidh far an robh dùil aig Dòmhnuill Mac-Leòid saigheach fharadh a chum am Prionns' aiseag do'n Fhràing. Cha robh iad ach tacan air fairge gus 'na shéid a ghaoth gu treun ; agus dh'éirich an linne na caoraibh gheala air chor is nach b' urrainn iad giùlan n'a b' fhaid' air fuaradh, air an aobhar sin leig iad ruith

leatha dh' ionnsaidh an Eilein-ghlais, a ta na laidhe ma dha fhichead mìle tuath air Beinne-Mhaol agus m'an imisg chiadna deas air Steòrnabhaidh. Chaidh iad air tìr anns an eilean so m'a bhristeadh na camhanaich; agus a thaobh gu'm buineadh am fearrann do Mhac-Leòid na h-Earadh, a bha'n aghaidh a' Phrionnsa' mheas iad iomchuidh iad féin a chléth, uime sin thug iad a chreidsinn air muinntir an eilein gu'm bu cheannaichean Arcach a bha annta, air an deach an long a bhristeadh na sgealban air an Dù'-Irtich, droch sgeir a ta na laidhe sa' chuan air taobh Siar Ile. Cha do chuir muinntir an Eilein-ghlais am briathran an teagamh, agus a chum na cùise ' dheanamh na bu ro choltaiche ris an fhirinn, chaidh iad fo ainmeanan meallta. B'ann do Chlann na Ceairde bha 'm Prionns' agus O'Suilibhan, (a b'e, na'm b' fhior am mac agus an t-athair,) agus bha'n sgioba gu léir air an gairm do réir ainmeanan tuathach eile. Fhad sa dh' fhuirich iad san Eilean-Ghlas, b' ann an taigh Dhòmhnuill Chaimbeil, màlanach an eilean, a chuir iad suas : nochd fear an taighe, (ged bu Chaimbeulach e,) mòr chaoimhneas daibh, agus thug e a bhàta féin do Dhòmhnull Mac-Leòid a chum a dhol do Steòrnabhaidh air ti an t-saigheich a bha mhiann orr' fhaotainn. Dh' fhalbh Dòmhnull do Leòghas air an lathairne-mhàireach, agus dh' fhan am Prionns' ann an taigh a' Chaimbeulaich gus an tigeadh e air ais.

Air an treas latha de'n Mhàigh thainig fios bho Dhòmhnull Mac-Leòid gun dh' fhuair e saigheach, ag iarraidh air a' Phrionns e dhol air aghaidh gun dàil, air an aobhar sin chuir Dòmhnull Caimbeul bàt' eile na h-uidheam, agus fo làn sgioba, air an ath 'latha dh' fhalbh

iad leis a' Phrionns thar chuan gu Steòrnabhaidh. Ach mu'n d' ràinig iad an calla sin thiondaidh a ghaoth nan aghaidh, agus b éiginn daibh ruith a steach do Loch-Sìth-phort a ta ma thuaiream fichead mìle bho Steornabhaidh, choisich iad ás a sin tarsuinn a mhointeach a bha glè bhog aig an ăm, agus air a' chùigeamh latha de'n mhìos stad iad aig rinn Rugha-àr-Innis ma uighe mìle do'n bhàile. As an sin chuir iad gille dh' ionnsaidh Dhòmhnuill Mhic-Leòid a'g iarraidh air biadh a chuir thuca. Air ball thainig Dòmhnull do'n ionnsaidh le biadh a's drama, agus theòraich sé iad gu taigh Baintighearna Chill-Duinn far an deach am Prionns' a laidhe.

Air do Dòmhnull Mac-Leòid pilleadh air ais do Steòrnabhaidh, chunnaic e muinntir a bhaile, cha mhor gu léir, air éiridh suas nan armabh, do bhrìgh sgeula buaitheam a' chual iad :—" Gu'n robh am Prionnsa agus feachd lionmhor an deigh tighinn air tìr aig Rugha àr-Innis a los am baile ghlacadh." Thuird Dòmhnull Mac-Leòid riu—Gun robh am Prionnsa chean' air tighinn gu tìr, ach gum bu neo-chomasach e air baile ghlacadh anns an staid thruaigh anns an robh e, gun còladh ris ach seisear fhear. Thuird na Leòghasaich an sin ri Dòmhnull, nach robh rùn orra dochann sam, bith a' dheanamh do'n Phrionns, ach a dh'aon chuid gu'n robh iad air son e theicheadh ás an crìochan gun dàil. Co-dhuibh ; dh' fhan am Prionnsa an òidhche sin aig Baintighearna Chill-Duinn, agus cheannaich e bò uaipe, agus b'ann air éigin a thug e féin agus O'Neill oirre sgillinn a ghabhail mar dhioladh air a son. Thug a' Bhaintighearn' mar an cianda pailteas branndaidh agus sùcair do Thearlaich, maille ri dà pheice mhine. Air an ath mhadainn dh' fhag iad an t-Eilean Leòghasach

anns an dearbh bhàt' anns an tàinig iad, oir cha'n fhaigh-eadh Dòmhnull Mac-Leòid duine air fad an Eilein a ghabhadh air falbh leis a' Phrionnsa do'n Fhràing le eagal nan luingeas Sasunnach a bha do ghnà a' freic-eadan sa' chuan a Siar. Dh' iarr am Prionnsa orra an *cùrs* a shuigheachadh air Arcamh-Chuain, ach dhiùlt an sgioba dhol air taisteal cho mòr gàbhadh le bàta beag fosgailte, dh'iarr e an deigh sim orra deanamh air Cinn-taile, ach dh' ŏb iad sin mar an ciadna, le eagal gun rachadh an glacadh. Shònraich iad an sin gu léir gu'n gabhadh iad gu deas, ach chaidh deach'iad fad air an astar sin gus an tàinig dà long-chŏgaidh na'm fradharc. Chum iad sin a sheachnadh leig iad ruith leis a bhàta dh' ionnsaidh an Eilein-Iaruinn faisg air na h-Earadh, béagan tuath air an Eilean-ghlas, anns an robh iad beagan lathaichean roimhe sin. Cha robh a luchd-còmhnaidh san Eilean air an àm sin ach beagan de dh' iasg-airean, a bha ri marbhadh throsg a's langaichean, bha iad m'an àm am fac iad bàta Thearlaich a' tighinn gu tìr a' sgaoladh an éisg air an leacaich air son a chaoin-eachadh, agus air saoilsinn dhaibh gun bu luchd-*preasaich* a chuir an dà long cogaidh a bha gabhail na linne gu 'n glacadh, theich iad air falbh da'm falach fein anns 'na còsan.

A thaobh gun dh'fhàg iad an t-iasg air an sgaoiltich 'nuair thug iad buinn as, rinn am Prionns' agus an sgioba an dinnear gu cridheil air cuid de na truisg. Cha robh de dh' fhardach ac' air an òidhche sin ach bothan beag air a thughadh cho olc is nach " bu luaithe sian a' muigh na snighe staigh," ach air dhaibh seòl a bhàta sgaoileadh tharais air, bha iad rudeigin seasgair ged nach robh de leubaidh ac' ach iad féin a shìneadh

air an ùrlar fhuar ! Mu'n do ghabh iad ma thàmh, dh' fhuin am Prionnsa bonach de mhin chorc' agus de dh' eanachail na bà a cheannaich iad bho bhaintighearna Chill-Duinn : b'ann air a bhonach sin a rinn e féin agus an sgioba an suipeir, thaitinn e riu gu math agus dh'òl iad cùig sligean an fhir de *phuinse* laidir *branndaidh* na deigh, nì a thog an aigne cho mòr 's gun chuir iad rè na h-òidhch' air chùl gach dosgainn a thainig nan dàil roimhe sin. Be Imhear Burc mar bu tric bu chòcaire, ach 'nuair a' chuireadh Tearlach féin a làmh san obair sin thug e barrachd orr' uile gu léir. 'Nuair a bha iad a' fagail an eilein Iaruinn, bha Tearlach leis an onair mar b' àbhaist air son airgead fhagail air na leacan de na thog iad an t-iasg—Thuirt Dòmhnull Mac-Leòid nach deanadh sin ach am brăth, gu'n bu ghlice dha 'n t-airgead a' ghleidheadh fa chomhair fheuma, agus na h-iasgairean fhagail 'n-an ceud bhaireal—gu'm bu luchd-*preasaidh* bha annta.

An deigh dhaibh a bhi ri port fad thrì latha anns an eilean bheag so, dh' fhag iad e (air an deicheamh latha de'n Mhàigh,) agus mar bha iad a' seòladh suas ri eirthir' an Eilein-fhada stad iad aig an Eilean-Ghlăs, a los Dòmhnull Caimbeul a phàigheadh air son a bhàta. Mu'n d' fhuair iad tìm gu dhol air tìr chunnaic iad ceathrar dhaoine tighinn da'n ionnsaidh le sàr chois-eachd. Mheasadh iomchuidh Imhear Burc a chuir a chonaltradh ris na daoine, a raghainn air a' Phrionns' a dhol ann an cunnard a bheatha, le leigeadh leo tighinn dlù do'n bhàta. Chuir na daoine so an céill air ball gu'n robh a rùn orra am bàta ghlacadh, agus air do dh' Imhear Burc sin a thuigsinn, phill e air ais na dheann-ruith agus leum e anns a bhàta mas do thàr iad breith

air, dh' iomair iad an sin gu sgairteil bho thìr. A thaobh nach robh deò ghaoithe á adhar b' éigin daibh a bhi air na ràimh fad na h-òidhche ged a bha iad buileach fann a chion bìdh ; ma bhristeadh an latha sgaoil iad na siùil ris an t-saoirbheas a bha nis ag eirigh gu fabharach leo. A bhrìgh nach d' fhuair iad cead uisg' a thogail anns an Eilean, b'éigin daibh gach tràth dhe an latha dhosgainneach so a chur seachad le stapaig do mhin chorc' air a deanamh air mear-shal ; ghabh am Prionnsa féin a chuid dhe na bheatha thruaigh neo-bhlasta so gu suilbhearra (mar bu ghnà leis e-féin a ghiulan fo gach àmhgar a thainig riamh na charamh.) An deigh dha a shàth a ghabhail de an dràmaig, dh'iarr e slige *bhranndaidh* a chuir mu'n cuairt. An deigh dhaibh an sgailc òl, thuirt e : " Ma tha e 'n dàn domhsa suighe gu bràch sa' chathair, cha dì-chuimhnaich mi 'm buidheann a gabh an dinnear maille rium an diugh air an fhuaraig shàil'."

Air dhaibh a bhi seòladh suas ris an eirthir thàinig iad gun fhios daibh fasgus do luing chogaidh Shasunnaich, leig fir na luinge air ball ruith le chum an glacadh, an sin dh'iarr am Priouns' air an sgioba iad a dh' iomradh gu cruaidh, ag ràdh riu aig an àm :—" Ma sheachnas sinn an gàbhadh so cha bhi sibh gun bhur duais, mar a seachainn a's raghnaiche leam dol do'n aigin na bhi air mo ghlacadh." Lean an long air an ruaig iad fad naoi mìle: fa-dheòigh, thainig rag fhè is cha gluaiseadh seòl bho chrannabh na luinge air chor 's nach b'fhada bha bàta Phrionnsa deanamh falach cuain oirre, agus chaidh iad a staigh a measg nan creag an ruinn Rugha Raoghadail na h-Earadh. Air dhaibh an anail a leigeadh an sin agus slige bhranndaidh an fhir

òl, bhuanaich iad air an aghaidh, ach cha deach iad ach tacan air astar, gus an tug long chogaidh eile an airre dhaibh, a thòisich air an rugadh mar an cianda, agus b'ann air éigin a fhuair iad teicheadh do Loch-Uisge-Bhaidh am Beinne-mhaol ; ach gu sealbhach cha bu luaithe fhuair iad an casan as a bhàta, na shéid storm laidir an ceann a sguab an long de 'n eirthir. 'Nuair a chunnaic Tearlach cho caol sa' thearainn e air an dà àm so, thuirt e ri chòmpanaich gun robh e'm baireil nach robh e'n dàn da bàsachadh a dh'aon chuid le uisge no teine.

Cha robh iad fad' air tìr ann am Beinne-Mhaol gus na thòisich fear de'n sgioba ri sireadh maoraich a measg nan creag ; air dha partan a ghlacadh thog e suas na làimhe e ga shealltainn do'n Phrionnsa le gàirdeachas : ruith am Prionnsa na choinneamh leis an spùidsear a chum am partan a ghabhail á laimh, agus cha b'fhada gus an robh an taoman sin làn aca de dh'iomadh seòrsa maoraich. Rinn iad an sin air bothan beag àiridh a bha mu uidhe thrì mìle bho'n chladach ; air an turas da ionnsaidh ghiùlan am Prionns' an spùidsear maoraich na làimh a thaobh gun robh gach duin' eìle a' giùlan eallach àraidh féin. 'Nuair a rainig iad am bothan chunnaic iad nach tàradh iad a staigh ann ach air a màgan. A thaobh gu'n robh nam beachd fantainn car seal 'san asdail so, dh'iarr am Prionnsa' air Imhear Burc an starsach a thogail agus claghach sios foipe chum an dorais a dheanamh n'a b'àirde : air dhaibh am bothan a dheanamh cho goireasach sa dh' fhaod iad, chuir am Prionnsa fios gu sheanna Mhac-'Ic-Ailein (athair Thighearn òig Chlann-Raonuill, air am beil iomradh an toiseach na h-eachdraidh,) gun robh e nis'

an déise tighinn air tìr an Uidhist air fiòr dhroch càradh.

Air ball thainig Mac-Ic'-Ailein a dh' amharc Thearlaich, agus thug e dha ionnsaidh aran a's ìm, a's feòil, a's càise gu leòir, maille ri leth-dusan léintean, daothainn bhròg agus osanan, oir bha 'm Prionnsa m'an àm sin air fir dhroch caiseart. Air dha dă latha 's òidhche chuir seachad anns a' bhothan dhìblidh so, mheasadh iomchaidh gum bu chòir dha gluasadh ás gun dàil gu Gleann-Crùbasdail, (ionad falaich bu diomhaire,) ann am meadhon Uidhist-a-Chinne-deas. Anns an àite so chaidh bothan beag a thogail air a shon féin agus chaidh leabaidh chlàr a chuir suas ann agus dà sheiche gun chairteadh a chuir tarsuinn air dà mhaide os a ceann chùm a deanamh n'a bu sheasgaire. Feagh sa dh'fhan Tearlach, anns a' ghleann so cha robh dìth éisg no sithne air ; bha e na bhrod sealgair, agus bha e tilgeadh am pailteas de dh'iomadh seòrs eun : bha e mar an ceudna dol thun nan creag le slait a's meaghar a mharbhadh fhliùghaichean, iasg a bha glé phailt air an eirthire man àm sin. Bha Mac-'Ic-Ailein, agus a bhrathair fear-Bhaósdail gu tric sa' ghleann ga amharc chum comhfhurtachd a thoirt dha na airc, agus a chianalas a chuir air falbh; dh'fhag Mac-'Ic-Ailein mar an cianda da-fhear dheug de a chuid daoine mu'n Ghleann, a bha ghnà air freiceadan, a' gabhal fradhairc mara 's tìre.

'Sa' cheart àm sin, cha robh n'a bu lugha na dèich mìle fichead pund-Sasunnach air a thairgse le Diùc-Uilleam air son ceann Thearlaich, gidheadh, cha'n robh an Albainn gu léir, neach a shanntaich an duais, ach aon duine, agus be sin Iain Caimbeul a Mhaim-Mhòir duin'-uasal de theaghlach Mhic-Cailein, a bha na fhìr

nàmhaid do'n Phrionns' bho'n chiad latha thainig e air tìr am Mùideart, air dha 'chluinntinn gu'n do theich am Prionns' agus a luchd-leanmhuinn do dh'Irt, dh-fhalbh e le dà long-chogaidh agus ochd birlinnean làn feachda chum a ghlacadh. 'Nuair a chunnaic na h-Irt-ich, an cabhlach a dhùthachadh ri tìr dh-fhalaich siad iad-féin ann an uamhannan nan creag agus cha b'ann gu'n spàirn a fhuair feachd a Chaim-beulaich 'n-an cainnt ; ach 'nuair a fhuair dh-fharraid iad.—" C'àit an robh am Prionns'?" thuirt na h-Irtich, "'nach cual iad riamh iomradh air a lethid de dhuine, is nach mò chual' iad facal mu chogadh, ach aon bhoireannach mòr Gall-da da'm b'ainm Mòrag a bha cogadh ri Mac-Leòid, agus gu'n cual' iad gun do chaill i 'm blàr."

Feadh sa' dh-fhan Tearlach ann an Uidhist, bha baintighearna Shir Alasdair Mhic-Dhòmhnuill Shléibh-te 'cuir phàipeirean-naigheachd da ionnsaidh anns am faigheadh e naigheachd na rìoghachd, ged' a b' ann air taobh an Diùc' a bha Sir Alasdair féin. Fa-dheoigh thainig an t-am anns an d'fhuair an t-arm-dearg bràth gu'n robh Tearlach anns an Eilean-fhada agus rùinich iad pairtidhean lionmhor sluaigh a chuir air tìr ann an iomadaidh àite de'n eilean, agus "gach cùil a's ciall" a mhion rannsachadh a chum am fògarach rìoghail fhaot-ainn an làimh ! 'Nuair a chuala baintighearna Shir Alasdair gun robh iad a' dol air a thì, chuir i fios gu Uisdean Bhaile-Sear ann an Uidhist a Chinne-Tuath. An deigh do dh' Uisdean an teachdaireachd so fhaot-ainn cha do leig e clò le rosg gus an d' ràinig e Gleann-Biasdail far an robh am Prionns' am falach. Tha min-chunntas againn air an turas sin bho bhial Mhaistear Uisdean féin mar so sios :—

" A thaobh an latha bhi fliuch agus ceòthach, thainig mi gle dhlù do'n bhothan mu'n tug iad an airre dhomh, dh'innis fear de'n chuideachd do'n b'àinn Ailean Dòmhnullach co as a thainig mi, agus co mi ; anns a' mhionaid chuir am Prionnsa' fàilt' a's furan orm, agus thuirt e gun robh e ro thoilichte gnùis duine chòir fhaicinn ann an àite cho leth-oireach, aonrach. Bha e air an àm sin air éideadh ann an cota-gearr breacain, agus siste-cota dheth an aodach chianda a fhuair a bho bhainntighearna Mhic-'Ic-Ailein, feileadh goirid de bhreacan, sgàrlaid, osanan de chatas garbh màdair agus brògan baltach, fraocharanach; bha churac-òidhche balla-bhreac le sile-sùithe, (no mar a theireir ann an cuid de dh'àitean snithe-dubh) bha léine, aodann, agus a làmhun dubh leis an ni chianda, agus fhiasag gun bhearradh mu leth-oirleach air fad. 'Nuair a shuidh mi féin sa' bhothan dh'iarr e drama chuir mu'n cuairt, an deigh dhuinn slige an fhir a sguabadh ás do réir cleachdadh nan Gàël, chureadh an dinnear air clàr. Mu'n robh sinn deis de'r biadh, co thigeadh a steach ach fear Bhaósdail agus be chiad seanachas a thuirt e " gun b' fhearr, deireadh cuirme na toiseach săbaid," agus thòisich e air ithe " gun chuireadh gun altachadh." Thaitin a chùis sin ris a' Phrionns' gu fior mhath agus thuirt e nam be is gun dìreadh esan gu bràth a chathair, gum biodh aon dìnnear Ghàëlach aige maille ri chàirdean ann an Lunnainn. " Cha'n eil mi buileach cinnteach mu'n chùis sin ;" arsa fear, Bhaósdail, " chuir am fear bho'n tàinig mise' Dòmhnull-Dòmhnullach (Mac-'Ic-Ailein) seachd blàir ann an aobhar an fhir on bhuineadh tusa (Raibeart Brus) ach an deigh gach caoimhneis cha leigeadh Rìgh Tearlach air gu faiceadh se e 'nuair a

ruigeadh e lùchairt." "O Fhir Bhaósdail," ars' am Prionns', "na bi garbh suathadh seanna chreuchdan, ma gheibh mise mo chòir air ais cha tréig, mi na Gàëil gu bràch." An sin mu'n do thàr mise mo theachdaireachd fhìn a chur an céill dh'innis fear-Bhaósdail gu'n robh prasgan sluaigh a dol do Bharra air tì am Prionns' a cheapadh. Dh'fharraid am Prionnsa, "Cia as a thainig an sluagh sin." Thuirt fear-Bhaósdail gum bu Leòdaich agus Dòmhnullaich iad a thàinig as an Eilean-Sgiathanach. Air dha sin a chluinntinn thuirt e nach robh eagal sam bith aige rompa a thaobh gu'm bu Ghàëil iad. An sin chuir mis' an céill le mòr shaidealtas mo theachdaireachd fhìn bho Bhaintighearna Shir Alasdair, oir bi'dh cuid de dhaoine leisg air droch sgeul' innse. Bha'm Prionnsa nise lan dhearbhta gu'n robh e ann an gàbhadh mòr, agus gum b'iomchaidh dha Gleann-Biasdail fhàgail, gidheadh ! cha robh fios aige féin no aig a chàirdean ciod an làmh air an tionndaidheadh iad. Codhiù, chaidh iad ann am bàta, (air a cheathramh latha diag de mhìos mheadhonach an t-Shàmhraidh) agus dh'iomair iad i gu ruig Eilean-Bhia far an dh'fhan iad ceithir òidhche. Air an ochdamh latha diag de'n mhìos, chaidh am Prionnsa, O'Neill, agus Imhear Burc, do Ros-Innis, agus dh'fhàg iad Dòmhnull Mac-Leòid, agus O' Suilibhan ann an Eilean-Bhia. Air an turas sin dh'fhan Tearlach dà òidhche ann an Rós-innis, far an deach innse dha gu'n robh prasgan de Chaimbeulaich Earra-Ghàël a gabhail na slighe gu Beinne-Mhaol, uime sin smaointich e gum 'b'fhearr dha pilleadh air ais do Choradal. A nise bu chruaidh-chest cia mar a dheanadh e sin ; bha bàtaichean Fìneach nan Caimbeulach a dol air an ais agus air an aghaidh ann an caolas Bhia,

far an dh'fhàg am Prionns' a bhàta féin. Co dhiù, 'nuair a dhorchaich an òidhche, thainig Dòmhnull Mac-Leòid, agus O'Suilibhan do Ros-innis, agus ghabh iad a staigh am Prionns' agus an dithis chompanach eile do'n bhàta. Air dhaibh a bhi 'g iomradh suas gu Còradal, chunnaig iad dà long-chogaidh, agus a chum na nàimhdean a sheachnadh, chaidh iad a staigh do'n Acarsaid-shalaich, faisg air Uisinish far na ghabh iad tamh rè na h-òidhche. Chaidh am Prionns' a laidhe ann an lagan creige, air a shuaineadh 'na bhreacan agus a bhonaid air a tharruinn sios air a shùilean. Ghluais iad as a sin moch sa' mhadainn an ath latha, agus dh'imir iad suas gu ceanna-deas Uidhist, a los dol a steach do Loch-Baósdail, far an robh iad an dùil tachairt ri Fear-Bhaós, dail a chum fuasgladh air pàirt de an uireasbhuidhach cha b'fhada chaidh iad gus am fac iad dà long eile, agus chum iad sin a sheachnadh, ghabh iad tearmunn fad an latha ann an geobha creige, thaobh is nach bu chomas daibh a dhol n'a b' fhaide air an aghaidh gu ciaradh na h-òidhche. Mu òidhche ghabh iad a cuan agus dh'iomair iad gu math: m'a mheadhon òidhche chaidh iad a steach bun Loch-Bhaósdail. Air dhaibh a dhol gu tìr, sgìth, fann, acrach, rainig iad làrach seanna chaisteil far na shònraich iad a' chuid a bha rompa de'n òidhche chur seachad. 'Nuair a bha iad a beothachadh teine air son na suipeireach a dheanamh réidh, thug Dòmhnull Mac-Leòid an aire do dhà long-chogaidh tacan beag a mach uapa. Thug Tearlach agus dithis de na daoine buinn ás suas do'n mhonadh; agus ghluais càch leis a bhàta gu ceann shuas an locha. Ghabh an luingeas seachad gu'n tighinn an còir an fhearainn, agus thàinig na fògaraich bhochda aon uair

eile an ceann a chéile, ach bha iad rè dha òidhche an deighe sin gun a dol fo dhruim taighe, ach 'n-an laidhe fo fhasgadh bhun an tuim, agus seòl a bhàta tharais orra. An deigh sin chaidh Dòmhnull Mac-Leòid gu taigh Bhaósdail, agus phill e air ais ann an ùin' ro ghearr le naigheachd nach bu ro thaitneach le Tearlach a' chluinntinn; gun robh fear Bhaósdail an làimh aig na Sasunnaich, air son a bheagain caoimhneis a nochd e dha cheana: gidheadh, a dhain-deoin gach cùis chuir bean Bhaòsdail ceithir searragan *branndaidh* agus iomadh goireas eile a dh'ionnsaidh Thearlaich le Mac-Leòid. Air an treas òidhche chaidh iad n'a b'fhaide air an aghard gu ceann shuas Loch-Bhaósdail far an dh'fhan iad fad dà òidhch' eile; ann an so chual iad gun robh an luchd-tòrachd air iathadh mu'n timchioll air gach làimh. Air ball thriall Tearlach gu Beinne-Mhaol a' giùlan leine fo gach achlais, agus cha leigeadh e le duine dhe a' luchd-leanmhuinn an t-slighe so a ghabhail maille ris, ach O'Neill a mhain. Réir mar bu chùimhne le Dòmhnull Mac-Leòid, b'ann air a cheathramh latha fichead de mhìos mheadhonach an t-Sàmhraidh a ghabh am Prionnsa (faodaidh mi ràdh) a chead siorruidh, de'n triùir dhaoine dealaidh a dhlù-lean ris fad ochd seachduinean fo iomadh gàbhadh agus dosgainn. Mun do dhealaich e riu thug e tastan 's an latha an fhir mar thuarasdal do na ràmhaichean. Do bhrigh nach robh de dh'airgead aig' air a shiubhal na phàigheadh Dòmhnull Mac-Leòid ăs 's ăs, thug e dha dreachd air tri-fichead *pistol*,* a bha gu bhi air a phàigheadh le duin'

* *Pistolles* se sin bonn òir de chuinneadh Spainteach a tha cho math ri sia-tastain diag a's sia-sgillinn.

uasal da'n b'ainm *Iain Hay*, ach cha d'fhuair Mac-Leòid cothrom riabh air an dreachd a nocdhadh do'n duin'-uasal sin a chum an airgeid a tharruinn ; air an aobhar sin cha dh'fhuair Dòmhnull Mac-Leòid sgillinn fathast air son na dh' fhuilig e chruadal maille ri Tearlach, gidheadh cha chualas e riabh a' gearan no caoidh air son a shaoithreach !



## CAIBIDIL XXVIII.

### CÒMHLACHADH THEARLAICH A'S FHIONNAGHAIL.

THRIALL am Prionns' agus O'Neill gu Beinne-Mhaol gun stad: 'n-an turas thàrladh dhaibh tuiteam air bothan àiridh a bhunadh do dh'fhear Airidh-Mhuillinn, (bha e 'n tràth sin m'a mheadhon òidhche.) Rinn am Prionnsa 'shìneadh ann an toman luachrach air cùl a' bhothain, agus chaidh O'Neill a staigh; ach co a chitheadh e measg nighean na h-àiridh ach a mhaighdean mhaiseach, iomraiteach sin Fionnaghal Dhòmhnullach, nighean do shean fhear Airidh-Mhuillinn, agus piuthar do'n duin' òg do'm buineadh an àiridh chum an robh iad a nis air tighinn. Chunnaic O'Neill an rìbhinn so roimhe ann an taigh Mhic-'Ic-Ailein air dha bhi uair eigin roimhe sinn ann an Ormaicleit. Bha fios aige gun robh a mhaighdean so an deagh rùn do'n Phrionns' agus dh' fheòraich e dh'i:—"An robh fios aic' an robh luchd-tòrachd Thearlaich a' dol a rannsachadh Beinne-Mhaol a màireach." Thuirt Fionnaghal, "nach *rachadh* iad ann a màireach, ach gu'n robh iad gu bhi ann an earthar *gu beachdaidh.*" Thuirt O'Neill a' sin "gu'n tug e caraide ga h-amharc," dh'fheòraich Fionnaghal, "an e 'm Prionnsa." Thuirt O'Neill gu'm b'e; agus air ball chaidh e air toir Thearlaich, agus thainig e steach do'n bhothan; chuir e fàilte shuilbhear air Fionnaghal, a's rinn e suidh air fàilean a measg nan gruagaichean. Cha b'

fhada bha e na shuidh gus an tug a' bhannarach dha làn mìos bheag Lochluinneach de ghruth 's de dh'uachdar, ni a thaitin ris, thasa gràdh, n'a b'fhearr no aon bhiadh air na bhlais e riabh.

Mu'n téid mi na's faid' air m' aghaidh le'm sgeula cuiridh mi sios Eachdraidh Fhionnaghail Nic-Dhòmhnuill ni's mionaideiche. Bu Nighean i do shean fhear Airidh - Mhuillinn ann an Uidhist-a-chinne-Deas, chaochail a h-athair ma ochd bliadhna roimh' 'n ăm sin, agus bha a' màthair air a h-ath phòsadh ri Uisdean Dòmhnullach, Fear Aramadail 'san Eilean Sgiathanach. Bha Fionnaghal mar bu tric a tuinich ann an Aramadal maille ri màthair agus r'a h-oide, Mr M'Dhòmhnuill, a bha air a' cheart àm sin na cheannard air a h-aon dheth na cuideachdan a bha'n tòir air Tearlach. Ged do thàrladh do dh' Fhionnaghal a bhi mu'n àm ud an Uidhist, cha robh i ach air ùr thighinn a nall as an Eilean-Sgiathanach do dh' Airidh-Mhuillinn a dh'amharc a bràthar a bha fathast a cômhnuidh sa' bhaile sin ann a fearann athar. A nise, bha Fionnaghall agus baintighearna Mhic-'Ic-Ailein anabharrach mòr ma chéile, agus a thaobh nach robh Ormaicleit ach tacan beag bho Airidh-Mhuillinn, bhiodh i mar bu tric' anns a chaisteal maille ris a bhaintighearn. Thàinig i-féin agus caileag a bha còladh ridhe thun ma h-àiridh so (anns na chòmhlaich i'm Prionnsa) m'a bheul an anmoich air dhaibh a bhi air turas do dh'ionad àraidh eile de'n dùthaich, agus a thaobh gun robh an òidhche fliuch, chuir i roipe fantainn 'san taigh-àiridh gu madainn.

Thuirt am facal "*gur luaithe deoch na sgialachd,*" air an aobhar sin cha do chuir am Prionns' an céill do dh' Fhionnaghal an cunnard agus an teanndachd ann an

robh e gus na chuir e crìoch air a mhéis ghruth' a's uachdair, thuirt e 'n sin gum bu chomasach dhise na'm bu deòin leatha 'fhòir bho làmhan nan eas-càirdean a bha cho dian an tòir air, dh' fharraid Fionnaghal, cia mar bu chomasach dhise, nach robh ach na boireannach air bheag cumhachd gniomh cho euchdach ris a' sin a dheanamh 's na dùthchannan uile fo luasgan le eagal an luchd-tòrachd? Thuird am Prionnsa gum faodadh i *Litir-cead-siubhail* dh'i féin agus d'a mnaoidh-mhuinntir, fhaotainn bho h-oide fear Aramadail, agus gu'm falbh-adh e lea fo ainm bean-mhuinntir air éideadh ann an trusgan mnà, a chum taigh a màthar san Eilean Sgiathanach far am faodadh i a chumail an cleth gus an rachadh gach cunnard uile tharais. Thuirt Fionnaghal chòir nach robh fios aice san àm cia mar fhreagradh sin d'i, ach gu'n cuireadh i comhairle ri bainntighearna Mhic-'Ic-Ailein a bha i cinnteach a dheanadh dìcheall air còmhnadh leò chum na crìche sin na'm faiceadh i chùis coltach: "air an àm" ars ise, "cha'n urrainn mi tuilleadh a ràdh mu'n chùis ach leigidh mi fhios thugaibh tràth a màireach." Air dh'i sin a ràdh, ghuidh e soraidh lea air an òidhche sin, agus thriall e-féin agus O'Neill gu monadh Chòradail far an robh iad a' cur rompa chuid eile de'n òidhche chur seachad.

Air madainn an ath latha thog Fionnaghal agus a bean-mhuinntir orra do dh' Ormaicleit, chùm a còmh-airle chur ri baintighearna Mhic-'Ic-Ailein mu'n chùis; air dhaibh a bhi dol a null thar an fheoghail eadar Beinne-Mhaol a's Uidhist a' chinne-deas, a thaobh nach robh *litir-cead-suibhail* aig a h-aon aca ghabh an luchd-tòire an làimh iad nan dithis: Chuir na h-oifigich na h-urraid de cheisteachan cruaidhe air Fionnaghal, agus

cha robh iad idir riaraichte leis na freagairean a bha i toirt seachad: air an aobhar sin chùm iad an làimh i anns an taigh-fhreiceadain rè na h-òidhche gus an tigeadh an ceannard sa' mhadainn chum a ceasnachadh as ùr. Air madainn an ath latha thainig an ceannard, Fear Armadail, agus faighear a dhalta Fionnaghal an làimh anns an taigh-fhreiceadain, ach a thaobh gun robh e na dhuine daontachachail, agus comh-fhulanghas aige ris a Phrionns', ann an àite Fionnaghal a cheasnachadh, is ann a rinn e gach ni bha na chomas a chum còmhnadh lea ann an gniomh na tròcair, agus sgrìobh e *litir-cead-siubhail* na h-ainm féin na mnatha-muinntir, agus ban-Eireannach, da'm b' ainm *Beti Burc*, be sin an t-ainm a bha 'm Prionnsa gu fhreagairt 'nuair a chuireadh e uime an trusgan bainionn: sgrìobh e littir eile gu màthair Fhionnaghail a bha *Beti Burc*, [am Prionnsa] gu ghiùlan g'a h-ionnsaidh, anns an robh teisteanas *Beti* féin air a chur sìos gu cliùteach, da moladh mar dheagh searbhant, thuirt e gum bu chaileag Eireannach i a bha anabharrach math air calanas, a chuireadh na h-uile ghoireas a bhunadh do thaigh tuathanaidh, no duin'-uasail air aghaidh gu gasta.

Air do dh' Fhionnaghal na lithraichean so fhaotainn chaidh i gun stad do dh' Ormaicleit a chur a comhairle ri Baintighearna Mhic-'Ic-Ailein. Gun a bheag a mhaille dheanamh an sin dh' fhalbh i féin 'sa bhaintighearn' agus dithis na thriùir do bhaintighearnan òg eile a bha air son sealladh de'n Phrionns' fhaicinn gu monadh Choradail; air dhaibh a dhol a steach do bhothan na beinne fhuair iad a mhòrachd rìoghail a' ròstadh cridhe agus grùdhan caorach air dealg seilich, thug an sealladh so air cuid dheth na baintighearnan òga bu mhaoth-

chridhich' na càch toiseachadh air gal. An sin thòisich am Prionnsa le falaghà air togail an cridhe, agus thuirt e ruibha gum bu mhath do gach rìgh air domhain gun tigeadh iad tro cho leugha deuchainn 'sa thainig e-san shuidh iad an deigh sin gun dinnear, Fionnaghal Mac-Dhòmhnuill air a dheis agus baintighearna Mhic-'Ic-Ailein air a làimh chlì. Mu'n àm sin bha bàta le là sgioba air bhog aig a chladach ulamh gu seòladh leis féin 's le Fionnaghal ge be uair a b' àill leo.

Fòs, Air dhaibh a bhi gabhail an dinneir thainig teachdaire, a's anail na uchd, a dh' innse do'n phairti gun tàinig an dearg-nàmhaid sin, Iain Caimbeul a Mhaim-Mhòir, do Bheinne-Mhaol le feachd lionmhor shaighdearan. Cha luaithe chuir an teachdaire sin an céill uirsgeul féin, na thainig gill' eile 'g ràdh gun chuir long chogaidh pàirtidh air tìr am an Oirmicleit, agus nach robh iad a' fàgail cùil no ciall gun rannsachadh, air tì an fhògaraich Rìoghail fhaotainn an làimh. Air cluinntin sin do bhaintighearna Mhic-'Ic-Ailein, mheas i iomchuidh tearnadh gu baile, air eagal gun dùisgeadh i bhi bho'n taigh an-amharas a measg na pàirtidh. Air dhi am baile ruidhinn dh' fheòraich *caiptin* na luinge iomadh ceiste dh' i ma dheighinn. C' àit an robh i, thuirt ise gu'n robh i 'g amharc neach tinn uireasach a bh' air taobh thall a bhealaich. Tacan an deigh sin chaidh Mac-'Ic-Ailein agus a bhaintighearna a ghlacadh agus an giùlan air luing gu ruige Lunnainn air son a' chaomhneis a nochd iad do'n Phrionnsa.

B' éigin do'n Phrionnsa nise dealachadh ris an fhear ma dheireadh dheth a chàirdean dealaidh O'Neill, ghuidh an gille bochd gu dùrachdach gu'n faodadh e dheagh mhaighistear a leantuinn n'a b' fhaide air

a thuras sgìth! ach thuirt Fionnaghal ris, gu'm b' fhearr dha deanamh air a shòn féin, mar dh' fhaodadh e, gun deanadh gille Gallda mar bha e-san am brath gun teagamh, nan tarladh dhaibh a thighinn an àite cunnairt, gu h-àraidh, a thaobh nach robh facal ma dhéighinn anns an *litir-cead-suibhail.* Beagan ro mheadon latha, air di-dòmhnaich an *t-ochdamh latha fichead de mhìos* meadhonach an t-Shàmhraidh shonraich iad seòladh thar Chuan-sgìth, a dh'aon olc no éigin da'm faodadh tachairt. Air an aobhar sin sgeudaich Fionnaghal an Prionns' ann an gùn do dh'anard soilleir cota-bàn cùbhrainn, criosan geal air a bhial-thaobh, agus cleòca de chamaileid lachduinn air uachdar, air a dheanamh anns an fhasan Eireannach le cinneabharr do'n cheann. Air dhaibh gach nìdh fhaotainn réidh ghluais iad chùm a' bhàta, agus Niall mac Eachuinn Dhòmhnullaich, (comhdalta do sheana Mhac-'Ic-Ailein,) mar ghille freasdail aig Fionnaghal. Ràinig iad a nis' an cladach, (a bha gréis mhath air astar bho *Thuineach Beinne-Còradail,*)* gu sgìth, fuar fliuch, bheodhaich iad teine ann an glacaig dlù do'n lic aig an robh am bàta na laidhe a chum an cumail blàth gu ciaradh na h-òidhche, an t-àm a shònraich iad am bàta chur fa-sgaoil agus an cuan a ghabhail, cha b'fhada bha iad da'n garadh 'nuair a chunnaic iad ceithir bàtaichean Fìneach, làn de dhaoine fo àrmachd, a' deanamh do réir coltais air tìr, far an robh am bàta aca féin na laidhe, thug eagal gum mothaìcheadh na nàimhdean do'n ceò orra an teine chur ás. Ach, gu sealbhach sheòl na bàtaichean suas gu deas gu'n uidhir a's amharc a dh'ionnsuidh na tìre ged nach robh iad ach ma

* An t-ainm a ghoirear de dh'ionad fhalach Thearlach anns an dùthaich sin.

thuaiream urchair gunna bho'n àite 'san robh am Prionns' agus a phàirti 'n-an laidhe am measg an fraoich.

M'a ochd uairean 'san fheasgar, chaidh Tearlach agus a phàirti do'n bhàta, agus sheòl iad bho eirthire Beinne-Mhaol, gun sùil nàmhaid da'm faicinn, agus ghabh iad thar Chuan-sgìth a dh'ionnsaidh an fhearuinn Sgiathanaich. Faodaidh sinn a nis' a thoirt fainear ged bu tric a chaol-thearainn am Prionnsa féin bho phainntrich a nàmhaid gu'n do thuit a luchd-leanmhuinn gu léir ach Imhear Burc agus O'Suilibhan 'n-an làmhan. An ceann thrì latha an deigh do Thearlach an t-Eilean-fada fhagail thàinig long Fhràngach, le sia fichead fear gu Uidhist a Chinne-Deas, a lŏs a ghiùlan do'n Fhràing, chaidh O'Suilibhan air ball gu bòrd agus dh' fhalbh e lea, thaobh gun sheòl i air an òidhche sin fein, air dhaibh a chluinntinn gu'n dh' fhàg am Prionns' an dùthaich. An ceann latha no dhà an deigh sin ghlacadh O'Neill, agus chaidh a chur gu prìosan an Tùir an Lunnainn. Bha Dòmhnull Mac-Leòid fad iomadh latha na fhear cùirn air feagh bheanntaichean an Eilein-Sgiathanaich; fadheòigh, air *a' chùigeamh latha de mhìos mheadhonach an t-Shàmhraidh,* chaidh a ghlacadh, agus a ghiùlan a chùm an Tùir Lunnainnich far na chum iad e 'na phrìosanach fad iomadh latha. Bha Imhear Burc n'a bu shealbhaiche, ghabh e dìdean ann an uamhaig ann an ionad uaighneach de na h-Earadh, a' tighinn beò mar a b' fhearr a dh' fhaod e air iasg a's sithinn, gu àm nasgaidh na *saorsa* do gach fògarach sa' bhliadhna 1747. Chaidh e ás na h-Earadh do Dhunéideann far an deach e 'n séilbh na h-oibreach bu ghnàth leis ro' àm a' chogaidh. Chaith e deireadh a laithichean anns a' bhaille-mhòr sin gu taingeil, toilichte 'g òl leanna agus ag aithris a sgeòil.



## CAIBIDIL XXIX.

### ALLABHAN THEARLAICH 'SAN EILEAN-SGIATHANACH.

DH' FHAN an soirbheas fàbharach gus na sheòl am bàt' anns an robh am Prionnsa ma uidhe mhìl' ar fhichead bho'n fhearan Uidhisteach, an sin dh'fhas an t-sìde rud-aiginn stòirmeil, agus a chum misneach Fhionnaghail a chumail suas thòisich Tearlach air gabh-ail òrain agus rì innseadh naigheachdan beag' àbachdach, a chumadh air falbh an fhadachd.

Ma thùs na chamhanaich cha robh fearann sam bith 'nan sealladh, uime sin cha robh fios aig an sgioba c'àit' an robh iad. Co dhiù, chum iad oirre air a' *chùrsa* bha fo sròin, agus cha b'fhada gus na bhrist beanntaicheann corrach an Eilein-Sgiathanaich tro cheò na maidne. Dh'iarr an stiùradair a bréid a thoirt suas gu ard nan ullag, 's ma uair a dh' ùin' an deigh sin bha iad aig rinn Rudha-Bhatairnish air taobh siar an Eilein. Cho luath sa theann iad ri fearann chunnaic iad prasgan, de na fir fhreiceadain a bha feitheamh a' chladaich Sgiathanaich, a chum fògaraich a ghlacadh, agus bho dhìdeann a ghabhail air sgàth nan crìoch sin. Bha sia-ramhach air a taruinnn suas ann an camas far an robh iad so na'n stad, agus air ball chuir iad sios i gus

an d' fhuair iad an sàile fo druim, ach, gu dona, leibideach, dhaibh-féin ; agus gu sealbhach, do'n ànrach rìoghail, cha robh aon chuid ràmh no taoman aca. Air faicinn sin do na h-Uidhistich thòisich iad air cruaidh iomradh a mach bho'n fhearann ; ghlaodh na fir a bh' air tìr iad a thighinn gu cala air neo gu'n loisgeadh iad orra, ach cha do leag na h-Uidhistich orra gu'n robh iad ga'n cluinntinn. Ann am mineid bha na peileirean a feudaireachd ma chluasan an sgioba : dh'iarr Tearlach air Fionnaghal i shuidhe sios air ùrlar a bhàta chum na peileirean a sheachnadh. Thuirt Fionnaghal gum bu chòir dha féin an ni ceudna dheannamh, gur e bheatha mòran bu luach-mhoire na beatha-sa'. An sin thuirt Tearlach, "O cha'n eagal domhsa ! cha'n eil a chuspaireachd ro mhath !" Thuirt e sin ris an sgioba ; "Fhearabh mo chridhe, suas leatha ; 's na tugaibh feairt air na daoidhearan, bheir dŭsan àlach eile, sibh glan ás gach cunnard." Thaitinn na briathran sin gu ro mhath ris an sgioba agus dh'imir iad am bàta dìreach mar dh'iarr e, a' toirt "hùgan air cuan nuallach, gàireach," gus an deach iad air tìr anns a Chamus-Mhòr an Cille-Mhoire Thròtairneis glè fhagus do thaigh Shir Alasdair Mhic-Dhòmhnuill (Shléibhte) ann am Moghastard. Bha Sir Alasdair mu'n àm sin ann an Cille-Chuimean còladh ri Diuc-Uilleam, ach bha a' bhaintighearna, a nochd mòr chaoimhneas roimhe sin do'n Phrionns' aig a' bhaile.

'Nuair a tharruinn iad suas am bàta, chaidh Fionnaghal Dhòmhnullach agus Niall mac Eachainn suas gu taigh Mhoghastard, a' fàgail a' Phrionnsa 'na thrusgan bainionn 'na shuidhe air ciste air a mhol. 'Nuair a ràinig i 'n talla chuir i fios thun na baintighearn' gu'n

robh i air son a faicinn. Air ball chaidh Fionnaghall a ghairm a steach do'n t-seòmar, anns an robh air an àm sin 'nan suidhe, bean Mhic-Dhòmhnuill Chirce-Post, agus mac do Dhòmhnull Mac-Leòid a Bhaile-mheadhonaich, gill' òg 'bha na oifigeach anns an arm dhearg, agus a bha mu'n àm sin ann am Moghastard le prasgan sluaigh, a' cumail freiceadain air eirthire Thròtairneis de'n Eilean-Sgiathanach an earalas gun tigeadh am Prionns' air tìr sa'n ionad sin. Bha mar an ciadna sa'n t-seòmar Mr Alasdair Dòmhnullach fear Chìse-Bòrgh, a bha 'n uair sin na shiamarlan aig Shir Alasdair Shléibhte. Bha'n duin'-uasal sin ann an deagh rùn do Thearlach, air chŏr is nach bu chunnard ged a gheibheadh e fios gun robh e air sgàth a' bhaile. 'Nuair a chaidh na h-uaislean gu léir sios gu 'n dinnear, dh' fharraid an t-oifigeach Mac-Leòid na h-urraid de cheistean mionaideach de dh' Fhionnaghal Nic-Dhòmhnuill ; —Cia as a thainig i ? agus c' àite bha i dol ? ciod a bha aic anns an eithir ? agus mar sin sìos. Dh' fhreagair Fionnaghal, gach ceist dhiù so gu h-amaisgeil, gun dad de na bhreisleich sin a thaisbeanadh, anns bu dù do mhaighdein òig a bhi ann a leithid sin do chàs. B'àbhaist do Mhac-Leòid ròimhe so gach bàta thigeadh air sgàth cladaich a mhìn-sgrùdadh rè mhìosan roimhe so, ach labhair Fionnaghal cho faicheallach, pòngail is nach do smaontich e fògarach, de sheòrsa sam bith a bhi na fochar.

Air dhaibh an dinnear a ghabhail sméid Fionnaghal air fear Chìse-Bòrgh do sheòmar air leth, far an d'innis i dha gun robh am Prionns' air tighinn còladh rithe á Uidhist, agus gun robh e mu'n àm sin aig an tràigh. air éideadh ann an trusgan mnàtha, chum a chur ás

aithne. Air ball chuir fear Chìse-Bòrgh air tòir na baintighearn do'n t-seòmar far na leig e ris di an diomhaireachd ma dheighinn am Prionnsa bhi cho fagus a làimh. Cho luath sa chuala 'bhaintighearn so chaochail i snuagh, agus ghlaodh i le reachd guil na muineal, agus deòir le rŏsgan—"gun robh i-féin agus a teaghlach *shios deth.*" Ach thòisich fear Chìse-Bòrgh, a bha dheth féin na dhuine suidhaichte, ciallach, air a sìtheachadh, ag ràdh rithe, gun tugadh e am Prionnsa dh' ionnsaidh a thaighe féin,—"Cha'n eil annam a nise," arsa fear Chìse-Bòrgh "ach seann duine, agus cha dean e mòr mhùthadh co dhiù a dh' fhàgas mi an saoghal so gun dàil le tobha mu'm amhaich, no dh' fhanas mi ri bàs nàdurrach, nach urrainn a nis' a thaobh nan lathaichean gus an tàinig mi 'bhi fad' air falbh."

Air dhaibh a bhi 'nan triùir mar so greis a' conaltradh ri chéile, ghabh fear Chìse-Bòrgh a chead diubh, mar gum biodh e dol dachaigh, agus thug a bhaintighearna dha, mar gum b'ann gu biadh-siubhail, shearrag fhiona agus còrn, maille ri leth-dusan bhriosgaidean fìnealt, agus cnuac de chàise ghobhar, a bh'air a mheas san àm sin na làn-beoil cho tarbhach agus cho falain sa chaidh riabh am beul duine. Chaidh fear Chìse-Bòrgh sa' chiad dol a mach a shealltainn air Tearlach. Cha robh am Prionnsa mu'n àm so cho fagus do Mhoghastard sa bha e 'nuair a thàinig e air tìr. Dh'innis Niall mac Eachainn dha roimh làimh gun robh fear Chìse-Bòrgh gu cùram a ghabhail dheth, agus gu threòrachadh gu ionad falaich bu tearuinnte na far an robh e. 'Nuair a chunnaic am Prionnsa fear Chìse-Bòrgh a' deanamh dìreach air an lagan anns an robh e dha fhalach féin, dh'éirich e agus riuth e na choinneamh le cuaille mòr

de mhaide carraigeach daraich na làimh, agus dh'fheòraich e ris,—"An sibhse Mr Mac-Dhòmhnuill Chìse-Bòrgh." Thuirt fear Chìse-Bòrgh gu'n b'e, "O! ma tà," ars am Prionnsa, "togamaid oirn' ás a' so." Thuirt fear Chìse-Bòrgh ris e dh'fhantainn gus an gabhadh e ùracha bìdh, agus sgaoil e na briosgaidean agus an càise sìos air lic fa chomhair an airceich Rìoghail, a thoisich air ithe gu taingeil, toilichte. Air do dh' fhear Chìse-Bòrgh còrn dheth an fhion a lionadh, dh-òl Tearlach air a shlàinte a' cheart cho sùgach, àbhachdach, is "ged nach b'fhiamh an tòir." Air dha acras a chasg thriall iad air an turas gu taigh Chìse-Bòrgh far an robh sùil aig Tearlach an òidhche sin a' chur seachad.

Tacan an deigh sin, 'nuair a mheasadh gun robh fear-Chìse-Bòrgh agus am Prionns' air imeachd beagan air an turas, dh'eirich Fionnaghal Dhòmhnullach bho 'n bhòrd gu triall dachaigh, thuirt baintighearn Shir Alasdair (chum an oifigich Mhic-Leòid a chuir á amharas) gu'm b' fhearr dh'i fantainn a nochd Thuirt Fionnaghal, "nach b' urrainn i sin a dheanamh, a thaobh a mathair a bhi ann an droch shlàinte, agus gu tŭr na h-aonar anns an àm dhòrainneach so." An sin thriall i-féin agus Niall mac Eachainn air an tùras. Bha bean-Chirce-Post, a sgalag agus a bean-mhuinntir mu'n àm sin a dol dhachaigh, á Moghastard do Chirce-Post, agus gus an t-slighe a ghabhail car beagan mhìltean 'nam fochar, dh'fhag iad Moghastard 'nan cùignear a' marcachd, agus cha b'fhada gus an tàinig iad suas ri fear Chìse-Bòrgh agus ris a' Phrionns' a bha triall da'n cois agus a bha nise gu bhi siubhal maille riu fad dà mhìle gus an ruigeadh iad ath-ghoirid àraidh a bha iad gu ghabhail thar bealach tarsainn an dùthaich. Bha

Fionnaghal a nis' air son nach biodh fios aig sgalaig no aig bean-mhuinntir bean Chirce-Post (nach d'fhuair fathast fios na diamhaireachd) air an fhar-athad a bha'm Prionns' agus fear Chìse-Bòrgh gu ghabhail; air an aobhar sin thug i air Niall mac Eachainn na h-eich a ghreasad, agus chaidh iad seachad air a' Phrionns' agus air fear Chìse-Bòrgh 'nan cruinn-leum. Co-dhiù thug bean-mhuinntir bean Chirce-Post fainear cho slaodach sa' bha'm boireannach a bha còladh ri fear Chìse-Bòrgh 'na trusgan, agus labhair i mar so ri Fionnaghal Nic-Dhòmhnuill:—"Cha'n fhaca mi riabh cho ladorn amharc ris a' bhoireannach àrd ud, faicibh na gàmagan fada tha bhunngaid a' gearradh! cha chreid mi nach ban-Eireannach i, oir neo fireannach ann an aodach mnà." Thuirt Fionnaghal, gu'm b'e a ciad bhaireil a bha ceart, gu'm bu bhan-Eireannach i. Tacan an deigh sin dhealaich Fionnaghal ri bean Chirce-Post, agus mharcaich i-féin agus Niall mac Eachainn gus an tàinig iad suas ri fear Chìse-Bôrgh agus ri Tearlach. Air dhaibh a bhi 'nan triùir a' gabhail air an aghaidh bha'n sluagh a bha tighinn ás an eaglais a' tachairt riu, agus a' gabhal iongantais m'a airdead agus slaodaichead a' bhoireannaich a bha coiseachd maille ri fear Chìse-Bòrgh agus dh' fheòraich cuid aca gu mionaideach m'a timchioll: ach dh' fhreagair fear Chìse-Bòrgh iad mar so:—"O chuideachda dhiamhainn, agus aindiadhaidh, nach sguir sibh a' labhairt mu n-'ur gnothaichean saoghalta' air an Dòmhnach!" Air cluinntinn so ghabh am pobull seachad gun tuilleadh a labhairt. Air dhaibh a bhi dol tro àllt a bh'air an rathad gu'n drochait, thog Tearlach a chòta suas gu meadhon a shléisnean; air a'

cheart àm sin bha pàirtidh Leòdach a bha'n tòir air féin a' dol seachad, agus dh'aithnich fear ac' am Prionns', oir chunnaic se e roimhe, ach cha b'e thoirt suas d'a nàimhdean a rinn e, ach feuchainn ri chur ni bu mò ás aithne na bha e, le glaodhach an aird' a ghutha:—"*Ud! ud! a Mhòrag nigh'n Fhearachair leag do chòta; is tu a dh' fhàs mi-bhanail o'n uiridh!*" Dh' fharraid am Prionnsa' de dh' fhear Chìse-Bòrgh ciod a bha'm balach ag ràdh, 'nuair a chaidh sin innseadh dha theab e *grad sgàineadh* le gàiredich; thuirt fear Chìse-Bòrgh an sin gu'm b' fhearr dha comhairle 'bhalaich a' ghabhail an àm a bhi gabhail thar an ath àllt. Air an aobhar sin, aig a' cheud àllt a choinnich iad leag Tearlach le iomal a ghùin tuitean sìos 'sa'n t-sruth. Thuirt fear Chìse-Bòrgh gu'n robh an dòigh ma dheireadh cho olc ris a' chiad dòigh chum dùsgadh amharais 'nan tàrladh dha nàimhdean a bhi ga fhaicinn. Bha'm feasgar a nis' air ciaradh, agus ràinig an triùir,—am Prionnsa, Fear Chìse-Bòrgh, agus Fionnaghal Nic-Dhòmhnuill, taigh Chìse-Bòrgh m'a aon uair diag de'n òidhche.

Bha muinntir an taighe gu léir mu'n àm sin air dol a laidhe, agus cho luath sa' chuir fear Chìse-Bòrgh Tearlach a steach do sheòmar mòr nan aoidhean, chaidh e thogail bean an taighe,—dhiùlt i air tùs éiridh ag ràdh ris gu'm faodadh e-féin na coigrich a chuideachadh leis gach nìdh sa'n taigh, gu'n ise bhi 'san làthair. Mas gann a labhair i na briathran sin, thainig a nighean a b' òige, caileag m'a sheachd bliadhna dh'aois, 'na ruith gu taobh a leapa, agus labhair i mar so:—" A mhàthair! a mhàthair! thug m'athair a bhean a's mò agus a's mi-chumair' a chunna' mi riabh, leis dachaigh,

agus thug e steach do'n t-seòmar mhòr i cuideachd." Thug briathran a phàisd' air a màthair a shaoilsinn gun tug a h-athair a h-aon de na fògaraich a bha gabhail dion air feagh an eilein fo thearmunn, gidheadh cha d' fhuair i coire sam bith da còmpanach air son caidridh 'thoirt do'n fhalbhanach bhochd, agus d' fheòraich i dheth, an robh fios aig air dad idir m'a dhéighinn a' Phrionnsa thruaigh. Air cluinntinn sin do dh' fhear Chìse-Bòrgh ghlac e làmh a mhna 'na làimh féin, agus labhair e rithe mar so :—" A ghràidh mo chridhe ! 'S e so am Prionnsa féin fa d' chomhair." " Am Prionns'," ars ise " Mas e théid n-ar crochadh gu léir cho ard sa' chuireas fiodh sinn !" " Ma théid" ars a fear Chìse-Bòrgh, " cha'n fhaigh sinn bàs ach aon uair, agus cha'n urrainn sinn fhaotainn air son aobhair a's fearr, cha'n eil sinn a' deanamh ach obair na tròcair mar bhuineadh do gach Chriosdaidh a dheanamh ; bi dol a ghràidh agus cuir dòigh air suipeir ; thoir thugainn aran a's ìm a's càis, uidhean a's baine, no aon ni eile th'agad réidh." " Uibhean a's baine," arsa bean an taighe, "be sin an t-suipeir gu dearbha, g'a cur fa-chomhair Prionnsa." " A bhean mo chridhe," arsa fear Chìse-Bòrgh, " Is beag a's fios duibh m'a ghiullachd a' Phrionnsa bhochd so o cheann tamuill, 's ann a mheasas e ar suipeir na cùirm shòghair, osbarr n'an deanamaid suipeir shònraichte bhreathnaicheadh na *searbhantan* gu'n robh neach ionbhach éigin 'n-ar teach :" greasaibh oirbh leis a bhiadh, agus thigibh féin gu 'ur suipeir maille ruinn." " Mise gu'm shuipeir" ars ise, " cha'n fhios dhomhsa cia mar is còir dhomh mi-féin a ghiùlan aig bòrd maille ri Prionnsa !" " Ach feumaidh sibh suidhe sìos" ars a companach. " Cha'n ith am

Prionnsa mìr mar bi sibh sa'n làthair, agus chi sibh nach do shuidh sibh sìos gu biadh riabh còladh ri duine cho iriosal agus cho suairc."

Chaidh an t-suipeir a chur sìos gu h-òrdail, agus shuidh iad gu bòrd, le bean Chìse-Bòrgh air làimh chlì a' Phrionns' agus Fionnaghal Nic-Dhômhnull air a dheis. Ghabh am Prionns' a shuipeir gu sunntach agus dh-òl e sgailc bhranndaidh air slàinte na cuideachd: an deigh sin thug e pìob dhubh stobach thombac air lòm, agus thòisich e air gabhail *smùid*, thuirt e aig an àm ri fear an taighe, gu'm fac a' phìob iomadh latha dosgainneach, gu'n ghiùlain se i fad' a's goirid, gu'n tharuinn am fuachd do'n robh e buailteach rè alabhain sgìth an déideadh na aoradh, agus gu'n robh ceò na pìoba toirt faothachadh dha air uairean; bha' phìob mu'n àm sin air fàs cho goirid is gu'n tug a luchd-leanmhuinn a "*chutag*" mar ainm oirr'. Shuidh e féin a's fear an taighe sìos ag òl gu cridheil agus a gabhail naigheachd a' chéile gus an robh e trì uairean sa' mhadainn, an deigh sin chaidh e laidhe agus cha do dhùisg e gus an robh e uair an deigh mheadhon latha an lathairne-màireach.

Sa' mhadainn 'nuair a chuir fear Chìse-Bòrgh fàilt' air a' Phrionnsa dh' fheòraich e dheth, cia mar a fhuair e cadal? thuirt Tearlach ris nach robh cuimhne aige gu'n do chaidil e cho trom no cho fad' le rugadh e: bha e cho fad gun e-féin a shìneadh air leabaidh shocraich as gu'n robh e air leigeadh leabaidh mhath gu tŭr as a chùimhne. Thuirt fear Chìse-Bòrgh ged nach b' ann a fàs sgìth dheth a chuideachd, gu'n robh a làn thràth dha bhi deanamh deas air son am barrachd astair, agus ged do dh' fhàgadh e an taigh anns an trusgan

anns an tainig e dha ionnsaidh gu'm iomchaidh dha 'chulaidh a mhùthadh aig a' chiad chothrom. M'a fheasgar an deigh dha a dhinnear a ghabhail, thog e air gu bhi triall, agus thug e faiuear gun robh bean an taighe, mar a chuid bu liugha de sheana bhaintighearnan na linne sin ris an t-snaoisein, agus air dha a bhi gabhail a chead d'i dh' iarr e snòitean ás a bocsa, thug a' bhean chòir uasal dha am bocsa làn, agus dh'iarr i air a ghleidheadh mar chùimhneachan oirre. Ghleidh e 'm bocsa a' toirt iomadh taing dh'i air a shon, agus air son a' chaoimhneis a nochd i dha bho'n uair a thainig e dh' ionnsaidh a taighe.—Cho luath sa dh' fhàg am Prionns' an taigh chaidh bean Chìse-Bòrgh do'n t-seòmar anns an robh e 'na laidhe, agus phaisg i seachad na lionanardan anns na chaidil e, agus thug i bòid nach rachadh, aon chuid an nighe no 'n cur air leabaidh, no ann a' feum sam bith eile,—gu'n gleidheadh i seachad iad air son anaird-laidhe dh'i féin an uair bu bhàs d'i.

Ghabh Tearlach a nis' a thuras gu Port-Rìgh, (astar cheithir-mìle diag bho Chìse-Bòrgh,) far an robh sùil aige ri bàt' fhaotainn air an gabhadh e'n t-aiseag a null do Rasaidh. Bha bhanacharaid dhealaidh Fionnaghal Nic-Dhòmhnuill, Niall mac Eachainn, agus fear Chìse-Bòrgh 'nan triuir greis de'n t-slighe còladh rìs—thug fear Chìse-Bòrgh deise fiorannaich leis ann am păsgan 'na làimh, agus air dhaibh a thighinn gu badan beag coille chaidh, e féin agus am Prionns' a steach fo sgăile nan craobh, gus na chuir e dheth an t-éideadh mnatha, agus chuir e uime feile-beag, siste-cot, cota-gearr, osanan cataidh agus bonaid togalach. An sin ghabh fear-Chìse-Bòrgh a chead dheth agus ghabh e féin agus Niall mac Eachainn rompa gu ruige Port-Rìgh, agus

buachaile bhò' a thachair riu aca mar cheann-iùil. Ghabh Fionnaghal agus pàisd nighin an t-ath-ghoirid agus bha i ann am Port-Rìgh uair rompa. Ma chiar-adh na h-òidhche thainig Niall mac Eachainn agus am Prionnsa gu taigh-òsda Phort-Righ agus fhuair iad Fionnaghal ga tiormachadh féin ris an teine, oir fhuair i fras throm uisg' air a turas. Anns an taigh so ghabh am Prionnsa biadh a's drama, agus a thaobh gu'n robh am bàt' anns an robh e dol a sheòladh do Rasaidh ga fheitheamh aig a' chladach ghabh e soraidh ghràidh le Fionnaghal agus le Niall mac Eachainn.* Rug e air làimh air Fionnaghal an dara h-uair agus labhair e rithe mar so :—" Air son na thachair a rìbhinn shuairc, ged' tha sinn an dràsda dealachadh, tha dòchas agam gun tachair sinn r'a chéile fathast ann an lùchairt rìogh-ail Lunnainn.

Ann am bristeadh na maidne a' chiad latha de mhìos dheireannach an t-shàmhraidh sheòl Tearlach á Port-

* On tha mi dealachadh ri Niall mac Eachainn an so, a thaobh gu'n robh e na bhall ro shònraichte, agus rudaiginn sealbhach ann an deireadh a laithean, tha mi air son gu'm bi fios aig mo luchd-dùthcha air beagan ma thimchioll. B'ann de dh'fhion-fhuil Chlann-Dòmhnuill Niall còir, agus b'e Eachann ainm baistidh athar, air an aobhar sin ghoirte mar leth-ainm ris "Niall mac-Eachainn Dhòmhnullaich," agus mar aithghearr "Niall mac Eachainn." Bu cho-dhalta Niall do sheanna Mhac-'Ic-Ailein. Chaidh fhòghlum air son na sagartachd anns an oil-taigh Albannach am Pàrais sa'n Fhràing, agus bha e 'na bhòrd sgoileir. Bha spéis mhòr aig a' Phrionnsa do Niall, a thaobh e bhi suas ris a' chainnt Fhràng-aich, cànan a b'fhearr a thuigeadh e air bith. Bha mac Eachainn bho'n uair a dhealaich e ri Tearlach na fhògarach air feadh na dùthcha, ach gu sealbhach fhuair e null do'n Fhràing air a' cheart luing anns an dh'fhag Tearlach féin Albainn. Cha mhi-thaitin e ri na Gàëil a chluinntinn gu'n d' fhuair Niall mac Eachainn mac ri tè dheth na baintighearnan rìmheach thall thar chuan, a bha fa-dheòigh na dhuine mòr, cumhachdach, do'n goirte gu Gallda,—"*Marshall Mac Donald, Duke of Tarentum!*"

Rìgh ann am bàta beag fosgailte gu ruige Rasaidh, bha e air tùs a' conaltradh ris an sgioba m'a chaochladh nithibh, ach fa-dheòigh chaidil e air ùrlar an eithir, agus cha do dhùisg e gus an deach i air tìr ann sa' Ghlàm an eilean Rasaidh, chuir e suas a chairtealan anns an eilean so ann am bothan chaorach, agus chaidil e air leabaidh fhraoich. Anns a' mhadainn thuirt e riusan a bha ga fheitheamh, gu'm bu dosgainneach a bha e caitheamh a bheatha, ach, gidheadh, gu'm b'fhearr leis buanachd air an dòigh ud fad dheich bliadhna seach, tuiteam an làmhan a nàimhdean, thuirt e mar an ceudna gu'm b' iongantach a bha e cumail ris, "oir," ars esan, "dh' fhuilig mi bho latha Chuil-Fhodair, na bheireadh bàs air ciad fear, 's cinnteach nach ann an diamhanas a choigil Dia mi ; gu cinnteach tha math an dàn domh fathast."

An deigh do Thearlach fantuinn rè dha latha gu leth ann an Ràsaidh, bha e nis' air son fhàgail a thaobh e bhi na eilean cumhann anns nach bu duilich a ghlacadh na'n tigeadh a luchd-tòrachd gu tìr ann. Uime sin air feasgar an treas latha de'n mhìos dh'fhàg am Prionns' an t-eilean anns an dearbh bhàta anns na ghabh e'n t-aiseag d'a ionnsaidh, agus duin' uasal grinn, Mr Calum Mac-Leòid, mac bràthar do Mhac-'Ille-Chalum féin mar cheann air an sgioba. Cha deach' iad ach ma cheud àlach bho thìr, 'nuair a thog na tuinn robach an cinn gu gàireach, is bha 'ghailbheinn a bàrcadh orra cho trom is gu'n d'iarr an sgioba pilleadh gus am fàsadh an t-sìde n'a bu chiùine. Thuirt Tearlach gun robh e fichead òidhche aig fàirge cho garbh rithe sud, iad a ghabhail air an aghaidh, agus chum am misneach a chumail suas thoisich e air seinn ann an

Gàëlig ghlain beagan rann a dh'ionnsaich e dheth an "Iorram Dharaich" bho Dhòmhnull Mac-Leòid a' chiad fhear treòraichidh: mar sin chùm iad oirre ged a bha i sìr thoirt a staigh air gualainn an fhuaraidh, is cha deach an spùidsear á làimh Chaluim Mhic-Leòid, gus na bhuail iad tìr m'a aon uair diag a dh'òidhche ri taobh "*Creag mhòr Mhic-Neacail*" fagus do Sgorabreac sa'n Eilean-Sgiathanach.

Chuir am Prionnsa agus an sgioba an cairtealan suas an òidhche sin ann am bà-theach salach a bhuineadh do dh'fhear Sgorabreac a bha m'a dhà mhìle dh'uidhe bho'n àit anns an tàinig iad air tìr. Moch sa' mhadainn thog am Prionnsa agus Calum mac-Leòid orra 'nan dithis gu triall, agus phill am bàt' air a h-ais do Rasaidh. 'Nuair a dhirich iad a' bhruthach dh'fharraid Calum de 'n Phrionnsa. C' àite robh mhiann air a dhol. "A Chalum," ars am Prionnsa gu dùrachdach, "Tha mi g'am earbsa féin gu h-iomlan riutsa, treòraich mi gu crìochan Shrath Mhic-Ionmhuinn." Thuirt Calum Mac-Leòid, gum bu chunnardach a dhol air sgàth chrìochan Mhic-Ionmhuinn, a thaobh am fearann sin a bhi air a chuartachadh le luchd-tòrachd, a chionn Mac-Ionmhuinn agus a dhaoine bhi cogadh 'na aobhar féin. An sin thuirt am Prionns' "tha thu faicinn a Chalum nach urrainn sinn dad sam bith a dheanamh drâsta gun chunnard, feumaidh tu féin a nise bhi mar am maighistear, agus seasaidh mi-fhìn agad an àite gille. Do réir sin ghabh am Prionns' an pŏc anns an robh an cuid aodaich a's anaird air a dhronnaig, agus dh'iarr e air Calum Mac-Leòid imeachd air thoiseach air mar dhuin' uasal, agus choisich e féin mar ghille màlaid as a dheigh. Thog iad orra mar so gu Srath-Mhic-Ionmh-

uinn a bha ma cheithir mìle fichead de 'n tomhas mhòr Ghàëlach uapa, gun rathad mòr sam bith ga ionnsaidh ach gabhail tarsuinn thar bheann a's ghleann.

Air dhaibh a bhi treun choiseachd 'nan dithis gun seachnadh air garbhlach no còmhnard, thuirt am Prionnsa ri Calum nach robh eagal sam bith air gu'm b'urrainn pàirtidh de'n arm Ghallda breith air, na'm be is nach tigeadh iad ann an imisg urchair gunna dha, ged nach robh e cho ro chinnteach ás a chasan n'an tigeadh pàirtidh dheth an fhreiceadan Ghàëlach n'an caramh. Dh' fharaid Calum dheth ciod a dheanadh iad na'n tachradh cuid de an luchd-tòrachd riu mu'n ruigeadh iad an Srath, " Ciod ach cruaidh chòmhrag" ars am Prionnsa. " Seadh, 'se sin féin a dheanamaid" ars a Calum Mac-Leòid, " mar a biodh ann dhiu ach ceathrar dh' fheuchainn féin ri dithis diu chur ri talamh." " Ma ta," ars a Tearlach, " ghabhainnse os-làimh an gnothach a dheanamh ris an dithis eile." Mar bha iad a ghabhal na slighe bha iad a' deanamh an uile dhìcheall chum cumail á fradharc nan taighean, ach bha fear an dràsta 'sa' rithist de mhuinntir na dùthcha tachairt orra ;—Air dhaibh a thighinn gu glacag uaigneach, thainig fainear do Thearlach, gu'n robh an siste-cot a bha uime, air a dheanam de bhreacan grinn sgàrlaid, le putanan air am fighe le toinntean òir, tuilleadh a's finealt' air son gille màileid, uime sin thug e a shiste-cot do Chalum Mac Leòid air son fhir féin. 'Nuair a bha e cuir uime siste-cota Mhic-Leòid, labhair e mar so :— " Tha làn dòchas agam a Chalum gun toir mi dhut siste-cota mòran ni's fearr na'm fear sin fathast, air son an fhir so."

An deigh dhaibh ceithir mìle fichead a choiseachd, ràinig iad m'a bhial an latha Eallagol fagus do Chille-ma-Righe ann an Srath Mhic-Ionmhuinn, far na tharladh dhaibh tachairt ri dithis de Chlann-Ionmhuinn a bha cogadh fo bhrataich Thearlach féin ann an Cuil-fhodair, bheachdaich na daoine gu geur air a' Phrionns' anns an aghaidh, agus ged a bha mhàileid air a dhruim agus neapaig dhubh shioda air a suaineadh m'a cheann, mar chìte air duine tinn, (bha so air a' chum a chur ás aithne) dh'aithnich na daoine e air ball, agus cha b'urrainn, iad am bròn a chumail orra féin n'a b'fhaide, ach, ghlaod iad a' bualadh nam băs; thuirt Calum Mac-Leòid, iad an dosgainn a chumail orra féin, gu'm bu dàcha lethid sin de dhol a mach am Prionnsa' bhrăth dha nàimhdean, no math a dheanamh dha, air an aobhar sin thug e orra bŏideachadh air a bhiodaig nach innseadh iad do neach sam bith gu'm fac' iad am Prionnsa. Bha iad a nise dlù do thaigh Mhic-Ionmhuinn an t-Sratha, agus dh' fharraid Calum Mac-Leòid de Thearlach an robh e air son Mac-Ionmhuinn fhaicinn; thuirt am Prionnsa nach robh anns a' cheart àm, gu'm b' fhearr leis a dhol a dh'ionnsaidh taigh duine chòir sam bith eile mu'n àite. Shonraich Mac-Leòid an sin gu'n rachadh am Prionnsa dh'ionnsaidh taigh peathar dha féin, a bha pòsda ri Mr Iain Mac-Ionmhuinn duin' uasal tapaidh de theaghlach an t-Sratha a bha na chaiptin air Clann-Ionmhuinn ann an cogadh Thearlaich, bho chiad thoiseachadh gu latha Chuil-Fhodair.

Ràinig Calum an sin taigh a pheathar a fàgail a' Phrionns' air cùl cnuic, gus am faiceadh e co bha steach, no ciod an fhàilte a gheibheadh e. Thuirt a' phiuthar ri Calum nach d' rinn fear-an-taighe ach

dhol a mach o cheann ghoirid agus gu'm biodh e steach an ceart uair. Thuirt Calum an sin gu'n robh e air son òidhche no dha a chuir seachad 'na taigh, na'n saoileadh i nach robh saighdearan dearga sa' cheart àm air sgàth an àite. Thuirt a phiuthar ris gu'm biodh e làn thearuinnt uapa sin. "O'n a tha thu saoilsinn sin," arsa Calum, "fanaidh mi, ach tha fear eile maille rium gille bochd tinn da'n ainm *Luthais Caw*, air na chuir mi muinntearas le eirceas chum mo mhàileid a ghiulan. Dh'iarr a phiuthar air an gille thoirt a steach gus an nochdadh i gach caoimhneas ri an-shocair. 'Nuair a thainig am Prionnsa staigh thuirt bean-an-t-aighe." "O an gille bochd tha truas agam rìs,—tha mo chridhe blathachadh ri fear a choltais." Air ball chuir i sios biadh do na falbhanaich, ach rinn Tearlach shuidhe gu diùid greis air falbh bho 'n bhord, ag ithe dheth na bhiadh bu shuaraich' a bh'air a chlàr.—Air faicinn sin do Chalum dh'iarr e air gun a bhi cho saidealta, e theannadh a staigh ris a bhòrd agus a bhiadh a gabhail gu sgairteal. Thuirt am Prionnsa gu'm b'aithne dha oilean n'a b' fhearr na toiseachadh comh-ith ri mhaighistear, ach le mòran faraich shuidh Tearlach dlù do'n chlàr. 'Nuair a ghabh iad am biadh thainig a bhean-mhuinntir le uisge blàth agus nìgh i căsan Chalum, an deigh dh'i sin a dheanamh dh'iarr Calum oirre căsan a' ghille ghlanadh mar an cianda a thaobh nach robh e gu math 'na shlàinte—"Ma ta," ars a bhean-mhuinntir "cha ghlan mi gu dearbha; cha bu leamh ach sin, mac na cailliche Gallda, nigheadh e-féin a chăsan. Fa-dheòigh thug bean-an-taighe oirre toiseachadh air căsan a' Phrionns' ionnlad, ach shuath i iad cho cruaidh an aghaidh an cuilg, air chor is gu'm b' eigin da iarraidh air Calum ann am Beurla e radh ridhe deanamh air a socair

An deigh sin chaidh an dà aoidh a laidhe, agus chaidh bean-an-taighe chumail freiceadain air cnoc gu faireachadh a thoirt daibh na'm faiceadh i cunnard a' dlûthachadh. Chaidil am Prionnsa gu'n dùsgadh m'a dhà uair, agus Calum beagan n'a b' fhaide. 'Nuair a bha iad le chéile an deigh cuir umpa chual iad gu'n robh fear-an taighe a' tighinn, agus chaidh Calum Mac-Leoid 'na chòdhail a dh'innse dha co bha steach air a chinn. Ré an chuid eile de'n latha bha iad féin agus Mr Iain Mac-Ionmhuinn [fear-an-taighe] a' cuir an comhairle cuideachd, mu seòl a dheanamh air a' Phrionns' aiseag gu tìr-mòr. Fa-dheòigh chaidh Mr Iain Mac-Ionmhuinn far an robh triath na dùthcha, Mac-Ionmhuinn an t-Sratha. A cheart cho luath sa' chuala an duin' uasal sin am Prionnsa bhi air 'fhonn agus an geall air fhàgail, air ball chuir e eithir beag gleusta bhuinneadh dha féin fo làn sgioba chum na crìche sin, agus thuirt e gu'n rachadh e-féin ga fhaicinn sàbhailt air taobh thall a' chaoil —Mu'n deachiad do'n bhàta, chòmhdaich baintighearna Mhic-Ionmhuinn, bòrd ann an uamhaig air a' chladach agus ghabh i-féin agus a fear, Calum Mac-Leoid, am Prionnsa, agus Mr Iain Mac-Ionmhuinn an dinnear de dh' fheòil fhuair a's de dh-aran le pailteas fiona. Shònraich iad an sin gu'm biodh am Prionnsa air aiseag thun na mòr-thìr le Mac-Ionmhuinn an t-Srath' agus Mr Iain Mac-Ionmhuinn, agus gu'm pilleadh Calum Mac-Leòid dhachaigh,* mu'n rachadh ionndrann o'n

* 'Nuair a ghabh am Prionns' a chead de Chalum Mac-Leòid thug e tarruinn air a sporan, agus thairg e deich *ginnidhean* òir agus bucal stuic-muineil airgeid dha mar dhuais air son a thurais. Thuirt Calum fiùghantach còir, nach gabhadh e sgilinn òir no airgeid air son a shaoithreach ; aig a cheart àm, gu'm bu bheag leis na bh'aig a' Phrionnsa dha féin, Co-dhiu thug am Prionnsa air gun do ghabh e am bucal mar chùimhneachan, ni ris na do dhealaich Calum cho fad sa bha e beò.

bhaile, ni a dhùisgeadh amharas an luchd-freiceadain a bh' air feagh na dùthcha. B'ann m'a ochd uairean de'n òidhche a chaidh am Prionns' agus a' phàirtidh do'n bhàta. Air a' cheart àm thainig dà long-chogaidh san t-shealladh, agus a réir coltais a' seòladh an coinneamh a bhàta. 'Nuair a bha 'm bàta dŭsan àlach bho thìr, ghlaodh Calum Mac-Leòid ri Tearlach e dh' fhantainn gu madainn, gus an seòladh an luingheas air falbh dhe an eirthir. Thuirt Tearlach nach fanadh, gu'n rachadh e air aghaidh le dòchas gu'm biodh a ghaoth féin cho caoimhneil ris 's bu ghnà lea, leis an luinngeas a sguabadh dheth an fhearann gu tŭr. An deigh sin thog iad na siùil agus chùm iad a cùrsa air Cnòi-deart, agus shuidh Calum Mac-Leoid air cnoc, agus cha tug e shùil bharr na linne cho fad sa dh' fhan am bàt anns an robh a' Phrionnsa gràidh 'na fhradharc.†

---

† Ann an ceann deich latha an déigh do Chalum Mac-Leòid dealachadh ris a' Phrionnsa chaidh a ghlacadh, agus a chuir air bòrd luinge a rinn a ghiulan gu ruige Lunnainn. Fhuair e fein agus Fionnaghal Nic-Dhomhnuill fa-sgaoil m'an aon àm, agus thainig iad dhachaigh comhladh ann an carbad.





## CAIBIDIL XXX.

### ALABHAN THEARLAICH AIR TÌR-MÓR.

AN deigh dhaibh òidhche gharbh, stoirmeil, a chur seachad, chaidh iad air tìr sa' mhadainn air a' chùigeamh latha de mhìos dheireannach an t-sàmhraidh ann an àite do'n goirear a Mhalach-bheag air taobh deas Loch-Neamhais. Air dhaibh a chluinntinn gu'n robh an dùthaich air air a cuartachadh le nàimhdean ; dh' fhan iad sa' Mhalaich-bhig fad thrì latha. Air a' cheathramh latha chaidh Mac-Ionmhuinn an t-Sratha féin agus fear de'n sgioba dh' fheuchainn am amaiseadh iad air uaimh anns an deanadh am Prionns' fhalach, agus chaidh am Prionnsa féin, Mr Iain Mac-Ionmhuinn, agus an triùir eile de'n sgioba air sàile gu ceann shuas an locha. Air dhaibh a bhi 'g iomradh tiomal air sròin rudha beag a bha rompa, bhuail iad an cuid ràmh air bàta 'bha ceangailte ri creig, agus chunnaic iad cùigear dhaoine le croisean dearga 'nam bonaidean 'nan seasamh air tìr beagan os-ceann a bhàta. Dh' fheòraich na daoine dhiu " cia ás a thainig iad, agus c'àite bha iad a' dol ?" Thubhairt gu'n " tàinig á Sléibhte, agus gu'n robh iad a' dol do'n choille air toir fiodh tarsuinn, no crannalach bàta." Air cluinntinn sin do luchd nan croisean, dh' iarr iad orra " a thighinn gu tìr air ball air neo nach bu shaoghal daibh " ach na bh'eadar

clach a's òrd," air dhaibh fhaicinn nach tug fìr an t-Srath feairt orr' leum iad 'nam bata féin agus thoisich iad air cruaidh iomradh a chum an glacadh. 'Nuair a dhluthaich luchd-nan croisean dearga orra, bha'm Prionnsa air son leum ás a bhàta gu tìr, ach cha do leig Mr Iain Mac-Ionmhuinn leis sin a dheanamh, ach dh'iarr e air an sgioba an cuid gunnaidhean a bhi deas gu losgadh, agus a bhi cinnteach gu'n deanadh iad deagh chùimse, na'm be agus gu'n tigeadh na croisean dearga mò is teann orr', "oir," ars esan "tha mi cuir romham, ma nochdas iad a' mhi-mhodh is lugha dhuinn nach téid duine dhiù air an ais a dh' aithriseas an sgeul." Tacan an deigh sin dhlùthaich iad ri àite de 'n fhearann, a bh' air a chòmhdachadh le coille bho shliabh gu tràigh. Thuirt Mr Mac-Ionmhuinn ris a' Phrionnsa gu'm faodadh iad dol air tìr sa'n ionad sin, "oir," ars esan "aon uair is gu'm faigh sinn a steach a measg na coille, faodaidh na croisean dearga bhi gabhail mu'm buinn oir neo bheir sinne greadan orra bho chul nan craobh." Ach cha dh' fhan luchd nan croisean ris a' sin, cho luath sa' fhuair am Prionnsa agus a chuid daoine 'measg nam preas, phill na nàimhdean an taobh ás an tàinig iad.

Chaidil am Prionnsa ma thrì uairean air mulach na h-uchdaich, ann am fusgadh an doire: 'nuair a dhùisg e chaidh e-féin agus an sgioba do'n bhàta, agus chaidh iad tarsuinn an loch gu eilean beag a bha fagus do thaigh Mhic-Dhòmhnuill Sgotais. Dh' fhan Tearlach anns an eilean so, 'nuair a chaidh Mr Iain Mac-Ionmhuinn a null do Sgotais far an robh seanna Mhac-'Ic-Ailein 'na thaigheadas sàmhraidh. Thuirt Mr Mac-Ionmhuinn ri Mac-'Ic-Ailein, gu'n robh am Prionnsa nis 'na nàbachd ann a mòr theanndachd, agus gu'n robh làn-dòchas aige

ri dion fhaotainn air a sgàth-san 'na airc. Ged' nochd Mac-'Ic-Ailein caoimhneas do Thearlach ann an Uidhist, cha robh e 'nise, air son urrad a's fhaicinn. Faodaidh sinn a bhaireileachadh co-dhiù gur e mar chunnaic e bhi geur-leanmhuinn nan daoin'-uaisle a nochd caoimhneas da roimhe sin, bu choireach ri iargaltas aig an àm so ; bha e glè fhuair ri Mac-Ionmhuinn na chonaltradh, agus thuirt e nach robh dòigh sam bith aige-san air fhalach no dhion agus gu'm be a chomhairle dhìleas-sa dha, e philleadh air ais an taobh ás an tàinig e, agus e-féin fhalach ann an Ròna ! eilean beag anns bu ghann a gheibheadh e aon tràth bìdh 'san ăm sin. Air cluinn-tinn sin do Mr Mac-Ionmhuinn, ghabh e chead de Mhac-'Ic-Ailein le mòr fheirg air son a mhi-fhiùghantais ; agus air dha a chùis aithris do Thèarlach, labhair an dìbearach rìoghail mar so :—" Cha'n eil comas air a Mhaighstir 'Ic-Ionmhuinn, tha sinn a nis' a' faicinn gu'm feum sinn deanamh air air son féin, an rathad a's fearr a dh' fhaodas sinn.

Chaidh iad ás an sin thar an loch gu Malach, far an tainig iad air tìr an tùs, agus choinnich Mac-Ionmhuinn an t-Srath' agus am fear eile de'n sgiob' iad anns an àite sin. Ghluais iad ás an sin gu taigh Mhic-Dhòmhhuill Mhoroir* (a bha m'a sheachd mìle bho Mhalaich) taigh beag geal a bh'air a thogail air bruachan Loch-Morair. Air an t-slighe d'a ionnsaidh thainig iad gu bothan àiridh far an d'fhuair iad doch bhaine, nì air an robh iad glè fheumach sam àm, fhuair iad ann an sin mar an ciadna buachaille a rinn an t-iùl daibh gu ruige taigh Mhoroir. M'a ghlasadh an latha rainig iad Moroir, ach cha robh aca de 'n taigh ach an làrach lòm ; bha e air a losgadh gu làr leis na saighdearan dearga, a chionn

* Mhòr-thìr.

gu'n d'éirich fear Mhoroir féin san àr-a-mach. 'Nuair a shoilleirich an latha chunnaic iad am bothan anns an robh fear Mhoroir* agus a theaghlach a chòmhnaidh, chaidh iad da ionnsaidh agus cho luath sa chunnaic bean Mhoroir† am Prionnsa thoisich i air gul, air son a chruaidh-chàis, eadhon, ged a bha i-féin cho ainniseach, le mar chreach na saighdearan am baile, air chor is nach robh aice do theachd-an-tìr 'na fàrdaich a chuireadh i an làthair nan uaislean agus a' Phrionns,' ach mìos de dh'iasg geal fuar, ni a dh'ith na h-aodhean gu toilichte gu'n aon mhìr arain leis. 'Nuair a chaisg iad an acras, threoraich fear Mhoroir am Prionns agus a chàirdean gu uaimh anns 'na chaidil iad ré dheich uairean gun dùsgadh. Co-dhiù, dhiult fear Mhoroir tuilleadh cùraim a ghabhail do'n Phrionns, air an aobhar sin cha dh'fhan e-fein no chàirdean ni b' fhaid' air a sgàth.

Dhealach Mac-Ionmhuinn an t-Sratha ris a' Phrionns' ann an so, agus phill e-fein agus an sgioba dhachaigh, a fagail Mr Iain Mhic-Ionmhuinn 'na aonar maille ri mhòr-achd a chum a threòrachadh tro na Garbh-chrìochan. M'a mheadhon òidhche, thog Mr Mac-Ionmhuinn agus am Prionns orra thar a mhonaidh gu Arasaig, agus ma bhial an latha, rainig iad taigh Aonghais Mhic-Dhòmh-nuill Bhòrghadail, a cheud fhardach anns na chuir am Prionnsa suas an deigh dha thighinn air tìr an Albainn. Rinn fear Bhòrghadail aighear mòr ri Tearlach, agus thuirt e ris gu'm faigheadh e ionad fhalaich dha anns nach faigheadh na bha dh' fheachd aig Rìgh Deòrsa gu léir a mach e. Dhealaich Mr Iain Mac-Ionmhuinn ris a' Phrionns' ann an so, agus air dha a bhì gabhail

* Mòr-thir. † Puithar do Loch-iall.

an aisig do'n Eilean-Sgiathanach chaidh a ghlacadh agus a chur air bòrd long-chogaidh gu ruige Lunnainn.

Chùm Aonghas Dòmhnullach Bhòrghadail am Prionnsa an am falach fad thrì latha ann am bùthaig bharraich anns a' choille dlù dha. Chual' iad an sin gu'n robh an tòir air tighinn air a luirg cho fad ri Moroir, agus mheasadh iomchaidh, gu'm bu chòir dha gluasad as a sin gu ionad a b'uaighnich' a bha ma thuaram cheitheir mìle n'a b' fhaide air falbh a meag nan creag aig a mhuir siar air Bòrghadal, ann an sin thogadh bothan fàil agus taobh an fheòir a mach, air chor is gu'n saoileadh duine nach faca bhi ga thogail, nach robh ann ach toman gòrm do dh'obair nàduir. Thainig an long chogaidh a ghlac Mr Iain Mac-Ionmhuinn a steach do Loch-nan-uamh, agus dh' fhan i trì latha 'na laidhe air a h-acair ma choinneamh a bhothain so anns an robh Tearlach a chòmhnaidh, gun urrad as aon sùil a thoirt an taobh a bha e!

Chuala Tearlach a nise gu'n robh a nàimhdean air iathadh mu'n cuairt dha, agus mheasadh nach biodh e iomchaidh dha fantainn n'a b' fhaide ma Loch-nan-uamh, air an aobhar sin ghluais e féin, fear Ghlinn-Ealadail agus Iain a bhràthair, agus Iain Mac Fhir Bhòrghadail; ma mheadhon latha bha iad air ard a mhulaich ris an canair Sgorra-beag am braidhe Arasaig; ann an so ghabh iad biadh a's leag iad an anail. Ghluais iad as a sin agus rainig iad mulach Fhriogh-Bheinn. Cha robh iad fad ann an sin 'nuair a thainig teachdaire dh'innse dhaibh gun robh ciad fear-feachda de Chaim-beulaich Earraghàël a'dìreadh ri taobh na beinne air an robh iad 'nan seasamh. Cha dh'fhan iad an so n'a b' fhaide, Ma mheadhon òidhche air

dhaibh a bhi gabhail tro ghlacaig eadar dà chnoc, chunnaic iad duine tighinn le leathad 'nan còmhdhail; thug Tearlach agus na fir eile ceum a bharr an rathaid, agus chaidh Fear-Ghlinne-Ealadail an coineamh an duine, a dh' fhiosrachadh co dhiù bu nàmh no caraid' a bh'ann. Ach co a bha'n so ach an seanna charaide dìleas, Dòmhnull Cam-Shròn Ghlinne-Peighinn, an duine a thug a chiad chuid òidhche do Thearlach an deigh blàr Chuil-Fheodair. 'Nuair a dh' fhàg Dòmhnull Cam-Shron an taigh thug e leis lipidh mine agus ma thuaram pund de dh-ìm, air son biadh dìreabh, agus rè cheithir latha cha robh de bhiadh aig a' Phrionns' agus aig a dhaoine ach an graine crion nine agus an crioman beag ioma !

Threòraich Dòmhnull Cam-Shròn iad gu seòlta feadh nam beann, agus air dhaibh a bhi coiseachd rè na h-òidhche rainig iad ma ghlasadh na maidhe, (air a cheathramh latha fichead de mhìos dheireannach an t-Samhraidh) mulach beinne os-ceann Loch-Arcaig, ris an canair Màm-nan-Calum, àrd dheth am faiceadh iad gluasad nan nàimhdean fad mhìle dh'uidhe mu'n cuairt daibh. Bha fios aig a Cham-Shronach gu'n deach Mam-nan-Calum a rannsachadh leis an luchd-tòire, air an latha roimhe sin, air an aobhar sin bha fios aige nach rachadh a rannsachadh a rithist gu ceann latha no dhà, uime sin leis siad iad féin sìos gu fois agus chaidil iad. Air dhaibh dùsgadh thog iad orra, agus rainig iad (air a chùigeamh latha deug de'n mhìos) Coire-nan-Gall, ma chrìochan chnòdeirt agus Loch-Arcaig, rè an astair sin cha robh aig a' Phrionns' agus aig uaislean de bhiadh ach ùlag á poca mine Dhòmhnuill Cham-Shroin, ni leis an d'ith iad sgonn de'n ìm !

Fad dà latha 's òidhche, bha Tearlach agus a luchd-leanmhuinn air fàrsan a measg nam beann a ta nan laidhe eadar ceann Loch-Uthairn agus Loch-Seile. Ma òidhche chitheadh iad lasair nan t'innteannan a bha freiceadanan an luchd-tòireachd a cumail suas, a chum iad féin a gharadh.

Mheasad a nis iomchaidh gu'm bu chòir Coire-nan-Gall fhàgail agus a dhol gu àite diamhair a bha'n aodann cnuic aig ceann shuas Loch-an-ăidh, a bha ma thuaram dà mhìle air falbh bho gach àit anns an robh na nàimh-dean 'nan laidhe. Anns san iond so dh' fhaodadh iad a chuid eile de'n fheasgar a chaitheamh gu'n chunnard gu'n chùram, agus air dhaibh a ruidhinn ghabh iad clò goirid cadail. 'Nuair a dhùisg iad chaidh Dòmhnull Cam-Shron agus bràthair fhir-Ghlinn-Aladail a chur air falbh gu àiridh a bha fagus daibh a dh' iarraidh bìdh agus dh' fhan Fear Ghlinn-Aladail agus an Dòmhnullach eile ri faire thar a' Phrionns' a bha fathast gun dùsgadh.

Cha do phill iad air an ais gu cromadh na gréine gun dad ac' air-son an turais ach dà mhùlachag bheag chàise, cha robh tuilleadh, mo thruaidhe, ri fhaotainn far an robh iad a' sirreadh ! Cha robh an càise ach na bhiadh ro thioram, agus a bhrì nach robh aca dheth ach beagan, agus gun fhios aca c'àite 'm faigheadh iad tuilleadh 'nuair a theirgeadh e, cha robh iad a gabhail ach ro-bheag dheth aig gach trà.

Chunnaic iad a nis' an tòir a' dlùthachadh orra, agus laidh iad sìos far an robh iad gu ciaradh na h-òidhche, an sin ghluais iad le deagh astar gu ruige beinn chăs do'n ainm Druim-a-Chòis. Air dhaibh a bhi dìreadh na beinne thainig sgioradh an car Thearlaich a theab cnoch

a chuir air a thuras sgìth. Bha'n òidhche ro dhorcha, agus an rathad ro chăs, agus chaidh na daoine ann an reang as deigh a chéile, agus Dòmhnull Cam-Shron air an toiseach, am Prionns' as a dheigh, Fear-Ghlinn-Aladail an deighe a' Phrionnsa, agus da Iain Dhòmhnullach as deigh Fhir-Ghlinn-Aladail. Air dhaibh a bhi dol seachad air droch cheum leacaich air bial creige shleamhnaich Tearladh agus chaidh e dheth a chasan, ach gu sealbhach rug Dòmhnull Cam-Shron air a làimh dheis agus Fear-Ghlinn-Aladail air an làimh chlì, agus chaidh ac' air a thogail suas air a chas-cheum, ged theab iad a bhi 'nan triùir "sios le bruthach gu'n dìreadh." 'Nuair a rainig iad mulach na beinne, chunnaic iad solus aon de chàmpachan an nàmhaid romp' air an t-slige a bha duil ac' a ghabhail, bha iad mar sin air an iathadh rompa 'nan deigh agus air gach taobh! Shònraich iad co-dhiù dol air an aghaidh a dh'ain-deoin gach gabhaidh, agus chaidh iad cho faisg air cunnard is gu'n robh iad a cluinntinn na cainnt' a bha na nàimhdean a' labhairt ri chéile. Dh' fhélaidh iad suas ri aodann an ath chnuic, agus dheth an uchd sin chunnaic iad teine Càimp eile 'na laidhe rompa dìreach air an t-slighe a bha iad a dol a ghabhail, ach bha iad a cuir rompa an ionnsaidh a thoirt air a dhol seachad an so mar an ceudna.

Dh' fhan iad air an uchdan gus an robh e ma dha uair sa mhadainn, agus bha lasair theine nan càmp a' fannachadh, mar a bha solus éibhinn an latha a deallradh, agus a' ghrian ag éiridh, agus an sin phill gach luchd-freiceadain gu'n càmpachan a thaobh le solus an latha gu'n gabhadh iad sùl-bheachd air feagh gach àite mu'n tiomcheall. A nise bha eadar dà chàmpa nan nàmhaid amar uillt a chladhaich tuil a' gheamhraidh

tro aodainn sgàrnaich (no mar their cuid sgàrdan) ach bha e nise tioram le tart an t-sàmhraidh, anns a' chlais so shònraich na laoich chruadalach an ionnsaidh thoirt air teicheadh bho nàimhdean cìorcach, agus dhìrich iad suas air a màgan ann an leabaidh an uillt agus cha b' fhada gus an robh iad á fradharc an eascaraid.

An deigh dhaibh coiseach ma dhà mhìle thainig iad gu Coire-Choradail air taobh Ghlinn-Eilge de Cheann-Loch-Uthairn, agus air dhaibh tuiteam air glacaig uaigneich, ann an sinn rinn iad suidhe, agus "ghabh iad beagan de'n bheagan bìdh a bha aca. Ghabh am Prionns féin sliseag de'n mhùlachaig chàise agus sgaoil e min chorc' air a h-uachdar, biadh, air leis, a bha cho taitneach ri aon aran finealta crineachd a dh-ith e riabh air a chòmhdachadh le mil! An deigh dha an greim sin ithe, dh'òl e deoch as a chaochan agus leag se e-féin 'na shìneadh air an àilean ghòrm agus chaidil e. Chaith iad an ath latha anns a' ghlacaig so gun bhiadh gun teine gun fhàrdaich.

Air madainn an ath latha chual iad gu'n robh an t-àite so de'n dùthaich gu bhi air a chuartachadh le luchd-tòrachd, uime sin thog iad orra n'a b'fhaide gu tuath, agus m'a thrì uairean sa' mhadainn, (air an t-sheachdamh latha fichead de'n mhìos) rainig iad Gleann-Seile ann an Ceann-tàile. Bha nis'an cuid bìdh air teirigeachadh, chaidh dithis de'n phàirti air tì bìdh a cheannach agus an dithis eile a dh'fheuch am faigheadh iad gille dheanadh an treòrachadh thar nam monaidhean gu ruige Poll-Iù, far an cual iad a bha dà long chogaidh Fhràngach 'nan laidhe, a thainig a los Tearlach a ghiùlan á Alba gu ruig an rìoghachd sin. Cheann-

aich a chiad dithis biadh bho thuathanach ann an Gleann-Seile da'm b'ainm Gillecriosd Mac-Rath, ach dh'fharlaich air an dithis eile gill' fhaotainn a threòraicheadh iad gu Poll-Iù, a thaobh cuideachdan dheth an arm-dhearg a bhi feagh gach àite de'n dùthaich, bho Chille-Chùimean gu port an t-Sròim.

Thainig a phàirti bheag so aon uair eile an ceann a chéile, an deigh thighinn tro iomadh gàbhadh, oir cha bu lugha na trì cuideachdan dheth an arm dhearg a chunnaic iad air an turas do'n Ghleann. 'Nuair a shuidh iad gu biadh ann an glaic uaignaich chunnaic iad duine tighinn le leathad 'nan dàil 'na dheann 's cha b'fhada gus na sheas e'n taice riu a's anail 'na uchd. Dh-aithnich fear Ghlinn-Aladail an duine, fear do Dhòmhnullaich Ghlinne-Garaidh a bh'ann ; bha e maille riu ann an cogadh Thearlach anns gach blàr a chuir iad, agus bha e na dhiùlach tapaidh, ged a b'eiginn da teicheadh á dhùthaich féin le eagal nan saighdearan dearga a bha'n tòir air a bheatha, agus a bha an deigh athair a mharbhadh an latha roimhe sin. Chuir iad muinntearas air an duine so gu bhi na cheann-iùil daibh air feadh nan dùthchan ma thuath agus phill Dòmhnull Cam-Shron dachaigh gu Dùthaich Loch-Iall.





## CAIBIDIL XXXI.

TEARLACH FO THEARMUNN CHEATHAIRNEACH GHLINNE-MOIREASTON.

'NUAIR a thainig a' mhadainn, thuirt an duin' a' Ghleanna-Garadh gu'm b'eol da prasgan fhògarach a bha chòmhnaidh fagus do'n àit' anns an robh iad 'nan seasamh agus 'nan gabhadh iad os làimh an aire 'thoirt air Tearlach, gu'n cumadh iad tearainnt' e ge b'oil le feachd rìgh Seòras. B'iad so *seachdnar cheathairneach ainmeil Ghlinne-Moireaston.* Bha iad maille ri Tearlach féin anns gach blàr a thug e ; agus an deigh latha chuil-Fhodair chunnaic iad na bh'aca de spréigh air an giùlan air falbh mar chreich do'n nàmhaid ; chunnaic iad cuid de'n càirdean d'a mort leis an àrm-dhearg mar bhiastan nimhe, agus cuid eile dhiu d'an giùlan air falbh, mar thràillean gu deireadh an laithean a chaith-eamh, ann an daòrsa measg choigreach gun treòcair ann an tìr chéin. Chunnaic iad an athraichean mar chuspairean àbhachd ro ghunnaidhean nan Gall, am màthraichean agus am peathraichean agus an cuid ban a' bàsachadh a chion bìdh, agus an leanbanan a chion baine, agus aitribhean còmhnaidh an sinnsir ga'n losgadh gu làr ! Leis gach nì dhiu sud bha'n cridheachan

air an cruadhachadh an aghaidh an Diùc, agus an inntinnean air glacadh misnich, air chor 's gu'n cheangail siad iad-féin ann an cùmhnanta agus thug iad bòidean air an cuid biodag nach dealaicheadh iad ri chéile agus nach géileadh iad do'n rìgh cho fad sa bhiodh boinne de 'n fhuil blàth 'nan cuislean, agus nach dealaicheadh iad r'a 'n cuid àrm cho fad sa' bhiodh an deò nan cré. Bha iad seachdnar an' àireamh :—Pàdruig Grannd, (tuathanach ris an canadh muinntir na dùthcha " *Pàdruig dubh a Chrasgaidh,*") Iain Dòmhnullach, Alasdair Dòmhnullach, Griogair Mac-Ghriogair, (agus triùir bhràithrean) Alasdair, Dòmhnull, agus Uisdean Siosal; ach air do'n Phrionnsa thighinn còladh riu thainig fear eile na'n ceann da'm b'ainm Uisdean Mac-Mhaolain, chaidh esan fo na bòidean mar chaidh càch. Bha na ceathairneich so a gabhail còmhnaidh ann an uaimhean nam beann a' creach agus a' màrbhadh gach duine chitheadh iad a bhuineadh do'n àirm-dhearg, agus bu tric a phill iad na creachan a bha muinntir an Diùc a' togail bho shluagh eile na dùthcha.

A thaobh gur ann fo thearmunn nan gaisgeach so a bha Tearlach a nise gu dhol; mu'n téid mi ni's faid air m'aighaidh ann an eachdraidh a mhòrachd rìoghail, aithriseam cuid de ghniomhan euchdach nan *Gaisgeach*. M'a fhichead latha an deigh blàr chuil-Fhodair, bha seachdnar shaighdearan dearga air thuras á Cille-Chuimein gu Gleann-Eilge. Bha dà each aca so a' giùlan chliabh làn de dh'aran crionachd agus de dh-fhion. Thachair na saighdearan so ri ceathrar de *cheathairneich Ghlinne-Moireaston* ann an àite garbh dlù do'n t-slighe, agus gun fhacal a ràdh loisg iad an ceitheir urchraichean còmhladh, agus thuit dithis de na saighdearan

gu'n éiridh tuilleadh. Ghlac maoim an cùignear eile, agus thug iad am buinn as a' fagail nan each, agus nan sac 'nan deigh. Thiodhlaic na ceathairneich an dìthis mharbha, leig iad na h-eich fa-sgaoil, agus ghiùlain iad na cléibh arain a's fhiona a chum na h-uaimhe 'm braigh' a' Ghlinne. An ceann da latha an deigh sin, thachair iad ni Rob Grannd duine 'mhuinntir Shrath-Spé, a bha dol mu'n cuairt a bhrath cho liugha sa' chitheadh e, dheth na Gàëil a dh-éirich le Tearlach. Thilg iad esan mar an ceudna, sgar iad a cheann bho chŏrp agus cheangail iad e le gad seilich ri craoibh chaothrain os-ceann an rathaid mhòir ann an Gleann-Moireaston, mar shùlachan do gach luchd dò-bheirt eile de'n t-seòrsa sin a ghabhadh an t-slighe.

An ceann cheithir latha an deigh so thachair iad ri buachaille a dh'innis dhaibh gu'n tug na saighdearan dearga an croth air falbh bho bhrathar athar Phàdruig Ghrannd, gu'n thachair iad risan air iomain gu Gleann-Eilge, agus gu'n robh iad mu'n àm fagus do Chnoc-Lundaidh. Cha bu luaithe chuala na ceathairneich so na dh'fhalbh iad nan seiseir air an tòir, agus cha do stad iad gus an deach iad air thoiseach air na saighdearan (a bha ma dheich duine fichead an àireamh agus dithis oifigeach) ann an ionad de'n rachad a bh'air a ghearradh tro phreasan a's gharbhlach, sheas na ceathairneich os an ceann air a bhruthaich, agus loisg iad làd nan seachd gunna sios air na saighdearan, a ghabh a leithid a' dh'uabhas is gu'n theich iad air falbh le'm beatha gun sealtainn aon uair as an deigh gus an d'ràinig iad Cille-Chuimein, a' fagail each air an robh dà chliabh làn arain-chrithneach a's feòla, uisge-beatha, brann-daidh, siùcar, agus pailteas tombaca! 'Nuair a thiodh-

laic na ceathairneich na bha marbh de na saighdearan, chaidh cùignear dhachaigh leis a' chroth, agus an dithis eile leis na cléibh a bh'air an cach, ni air an robh iad glè shògar fad ioma latha.

Bha'm Prionnsa nise ro dheonach dol a chomhnaidh maile ris na ceathairneich so, n'am b'e is gu'm biodh iad air son da dhol ann ; air an aobhar sin dh'fhalbh bràthair Fhir Ghlinn-Aladail, agus an duine mhuinntir Ghlinne-Garaidh ma thrì uairean sa' mhadainn, (*air an naoidheamh latha fichead de'n mhìos,*) do'm bheinn anns an robh iad a chòmhnaidh. Air dhaibh na ceathairneich fhaotainn, thuirt bràthair Fhir Ghlinn-Aladail riu, gun robh Tighearn' òg Chlainn-Raonaill air fògar fagus do'n àite, agus gu'n robh e air son fasgath agus dìon fhaotainn uapa-san, nan deònaicheadh iad sin a thoirt dha. Thuirt na ceathairneich fhiùghantach gu'n deònaicheadh iad le'n uile chridhe, esan a thighinn agus gu'n nochadh iadsan dha gach caoimhneas a bha 'nan comas, agus chur iad fios da ionnsaidh e thoirt coinneamh dhaibh ann an uamhaig Choire-ghŏth 'am Bruthaichean Ghlinne-Moireaston aig uair shònraichte, agus gu'n gabhadh iad cùram dheth. Thog am Prionns' agus a luchd-leanmhuinn orra agus rainig iad Coire-ghlŏth air a' cheart uair a gheall iad. Cha robh mu'n àm anns an uaimh dhe na ceathairneich ach an dithis, an Dhòmhnullach agus Alasdair Siseal. Chaidh fear Ghlinn-Aladail a steachd do'n uaimh agus thuirt e riu, gu'n robh Tighearna Chloinn-Raonaill aig an dorus ; ach cha bu luaithe a chunnaic iad an duine a bhasa 'g innise dhaibh bu Thighearna Chloinn-Raonaill, na bhuail iad am basan le aighear, agus ghlaodh iad :— " Am Prionns'! Am Prionns'! a bheatha do Choire-

ghŏth." Dh'aithnich iad Tearlach a' cheud sùil a thug iad air aghaidh agus thug iad e-féin agus a luchd-leanmhuinn gu léir a staigh do'n uaimh chuir iad biadh a's deoch fa'n comhair, cha b'fhad an deigh sin gus an tàinig an ceathrar eile de na gaisgeich le feòl a's sithinn am pailteas : 'nnair a chunnaic iad so am Prionnsa cha b'iad bu lugha gàirdeachas na'n còmpaneich, Agus thug iad air an òidhche sin féin *nan seachdnar* am bòidean air an cuid biodag ann an làthair nan uaislean :—" *Gu'm biodh iad dìleas gu bàs, agus nach innseadh iad do dhuine, no mhnaoi, no phàiste, gu'n robh am Prionnsa maille riu gu ceann latha 's bliadhna.*" * A nise dhealaich na h-uaislean gu léir ri Tearlach ann an so ach Fear-Ghlinn-Aladail na aonar ; mheasadh gu'm b'fheumail dhasan fantainn mar eadar-theangair, eadar am Prionns' agus na ceathairneich : oir cha robh aig a mhŏrachd rìoghail ach droch Ghàelig, agus cha robh aig na gaisgeich ach bristidhean Beurla. Cha d'fhan iad ann an Coirre-Ghŏth an deigh do'n Phrionnsa thighinn còmhladh riu ach trì òidhche. *Air an treas latha do chiad mhìos an fhoghair,* chaidh iad gu uamh a' Choire-Riabhaich a bha ma astar dhà mhìle bho Choirre-ghŏth. Air feasgar an *t-seachdamh latha de'n mhìos,* ghabh iad thar a mhonaidh gu Srath-Ghlais, fhuair iad ann am braigh' an t-Sratha bothan-àiridh falamh, bheothaich iad teine agus rinn iad leabaidh luachrach do Thearlach anns 'na chaidil e gu trom gu ochd uairean sa' mhadainn. 'Nuair a dh'eiridh iad gu léir 'sa gabh iad am biadh maidne, chaidh fear de na *gaisgeich* a chur air theachdaireachd gu Poll-Iù a

* B'amhail mar bh'fior, bha'm Prionns' bliadhna anns an Fhràing mu'n do ruith an sgeula feagh na dùthcha.

dh'fheuchainn an robh an dà long Fhràngach fathast ga fheitheamh ; thuirt iad ris an teachdaire so mu'n dh'fhalbh e gu'n faigheadh e iad air chinn da pilltinn air ais, air mulach Beinn-Eacharain. Moch air madainn (*an naoidheamh latha de'n mhìos*) thog Tearlach agus a phàirtidh orra gu tuath, agus thainig iad an òidhche sin gu bothan àiridh eile, far na leag iad an anail car ùine bhig. Mu dhà uair sa' mhadainn (*an deicheamh latha*) thriall iad n'a b'fhaid' air an aghaidh, agus bha iad ma fheasgar ann an Gleann-Canaich far an d'fan iad gus na dhorchaich an òidhche. An sin chaidh iad gu taigh tuathanaich far an d'fhuair a' phàirtidh gu léir deagh aoidheachd. Mu dha uair sa' mhadainn dh'éirich iad agus dhìrich iad a' monadh gus an d'ràinig iad mar gheall iad do'n teachdaire, mulach Beinn-Eacharain air taobh tuath Ghlinne-Canaich ; ma thuaiream dà fhichead mìle bho Pholl-Iù. Dh'fhan iad ann an taigh-frìthe Beinn-Eacharain, ged nach robh ann ach bothan beag, suarach, fad dhà latha ; gus an tigeadh an teachdaire chaidh gu tuath air ais. Mu shia uairean sa'n fheasgar (*air an treas latha deug*) thainig e le fios gu'n tainig dà long Fhràngach a steach do Loch-Iù a los am Prionns' a thoirt tharais, ach a thaobh nach do dh'amais iad air gu'n robh iad a nis iar falbh, gu'n chuir iad ceathrar de'n sgiob' air tìr, agus gu'n deach triùir a dh'amharc a mach air a son do Dhùthaich Loch-Iall, agus nach tainig iad riamh air an ais, agus gu'n sheòl an luingeas as an aonais.*

* Thainig na longan so a steach do Chaolas Eilean-Iù ma mheadhon an t-sàmhraidh. chuir iad ceithrear oifigheach gu tìr, chaidh dithis diu so tarsuinn air na monaidhean gu Cnòideart, ghabh an dithis eile an rathad mòr gu Cille-Chuimean agus chaidh an glacadh leis na saighdearan dearga ; agus fear aca d'am b'ainm Pàdruig

Chunnaic iad a nise nach robh buannachd sa'm bith dhaibh a dhol na b'fhaide gu tuath; agus phill iad air an ais air uisge-Chanaich air an fheasgar sin féin, (*an treas latha deug,*) agus ma dhà uair sa mhadainn bha iad ann am Fàs-na-Coill ann an Srath-Ghlais: fhuair iad gabhail riu ann an so gu fiùghantach, fiall, ann an taigh Iain Shiseil, tuathanach cothromach, a bha mach le Sisealaich eile na dùthca sin ann an cogadh Thearlaich féin latha Chuil-Fhodair.

Air madainn an t-sheachdamh latha diag thog iad orra, ghabh iad an t-ath-ghoirid, agus bha iad aig Bruthaichean Ghlinne-Moireaston mu dheich uairean ro mheadhon-latha. Chuir iad a' chuid a bha rompa de'n latha sin seachad air mulach a' bhearaidh, agus m'u òidhche chaidh iad astar mìle air an aghaidh; agus ghabh iad fasgath ann am bothan àiridh gus an tigeadh an latha. Cha robh nise dad aca a dh itheadh iad, agus chaidh Pàdruig Grannd agus Alasdair Siseal a chur sìos gu srath na dùthcha a dh'fheuch am faigheadh iad biadh r'a cheannach. 'Nuair a theirinn iad le leathad, co thachradh riu ach Granndach Ghlinne-Moireaston, labhair an duin'-uasal sin riu ma so:—"C'àit' 'fhearamh am beil sibh a chòmhnaidh anns na h-amannan truagha so, 'nuair a's ainmig a tha duin' agaibh r'a fhaicinn, no cia mar idir tha sibh beò." Fhreagair Pàdruig Grannd an duin'-uasal mar so:—"O'n tha sinn a' faicinn an nàmhaid a creach na dùthcha, chuir sinn romhainn gu'm biodh ar cuid againn do'n chrich; agus nach saoil sibh féin gu'm bu mhòr am beud mar bidheadh."

---

Gearr-Fhalt, (*Fitzgerald*) a chrochadh ann an Inbher-Lòchaidh. Fhuair an dithis eile a ghabh rathad Chnòideart air falbh do'n Fhràing maille ris a' Phrionnsa féin.

Air madainn an lathairne-mhàireach, (*be sin an naoidheamh latha deug de'n mhìos,*) thàinig iad far an robh am Prionns' agus a' chuid eile de'n phàirtidh, le biadh gu leòir a's pailteas drama. 'Nuair a ghabh iad gu léir na chaisg an acras, thriall iad air an turas, agus do-bhrìgh gu'n robh an latha, araon, ceòthach, agus fluich; fhuair iad tro Ghleann-Moireaston, agus tro Ghleann-Laoidh gun sùil choimheach da'm faicinn ged a bha nàimhdean a nise da'm feitheamh air gach fàireadh, agus bha iad mu òidhche aig Bhrudhaichean Ghlinne-Garaidh. 'Nuair a rainig iad Uisge-Gharaidh mhothaich iad gu'n robh an àth air éiridh le sileadh na dìle, agus ged a bha'n linne ruigsinn nan achlasan aig na *gaisgcich*, 'nuair 'chaidh na treun-laoich 'an guailean a' chéile, thug iad am Prionns agus Fear-Ghlinn-Aladail sàbhailte "gu bruaich!" Air dhaibh tighinn as an uisge dhìrich iad an uchdach agus dh'fhan iad air an àrd réidh na h-òidhche; ged a bha'n t-sian air drùghadh orra gu ruig' an craiceann.

Air an ath mhadainn bha'n ceò, agus an t-uisge gun chaochlach, ged a bha sin mi-ghoireasach air dòigh, bha e glé shealbhach air sheòl eile, a thaobh nach bu léir do na nàimhdean am faicinn ged a bha iad mu'n àm glè dhlù dhaibh. Choisich iad gu calma agus bha iad m'u dheich uairean sa'n fheasgar aig Acha-nan-sabhal, (air an fhicheadhamh latha de'n mhìos.) 'Nuair a leag iad an aineil ann an so car tacain, ghluais iad gu badan coille a bha ma thuaiream dà mhìle bho Acha-nan-sabhal, agus dh'fhan iad ann au sin rè na h-òidhche fo shiann 's fo dhoireann.

Air an ath madainn thàinig Dòmhnullach Locha-Garaidh agus Cam-Shronach nan Cluainean 'nan

ceann. Ghluais a phàirtidh gu léir as a' so agus ràinig iad bothan falaich a bh'aig an dithis dhaoin-uaisl' a chaidh aithris (Fear-Locha-Garaidh, agus Fear nan Cluainnean) ann an badan coille aig ceann-shios Loch-arcaig. Dhealaich na ceathairneich ri Tearlach, ann an so, agus phill iad dhachaigh gu'n gleann féin. Thug Tearlach dhaibh mar thuarasdal air son an caoimhneis, trì *ginnidhean òir* an fhir.





## CAIB. XXXII.

TURAS THEARLAICH DO BHAIDEANACH : A THEICHEADH DO'N FHRAING.

BHA Tearlach a nis' air son dol a chòmhnaidh maille ri Cluainidh agus ri Loch-Iall, a chual e a bhi fantainn ann an ionad fhalaich sheasgair ann am beanntaichean Bhàideanach, air an aobhar sin chuir e duine do'm b'ainn Iain Mac-Coilbhinn, (fear do choitearan Loch-Iall féin,) le litir do Bhàideanach a dh'-fheuchainn am biodh na h-uaislean air son da dol a chòmhnaidh maille riu.

Air an lathairne-mhaireach an deigh sin ghluais am Prionns' agus a phàirti do Thorra-mhuilt fagus do dh-Acha-na-Garaidh. Dh'fhàg Fear Ghlinn-Aladail am Prionns' ann an so, agus chaidh e sìos thun a' chladaich far an robh e gu bhi 'g amharc air son nan long Fràngach ris an robh sùil gach latha tighinn a nall; agus bha e gu fios a leigeadh gu Tearlach a cheart cho luath sa thigeadh iad. Mu dheireadh a mhìosa bha Tearlach air a chuir thuige gu mòr luasgan ann an Acha-na-Gairidh, le' chluinntinn gu'n robh dà chiad fear, de Chaim-Beulaich Earra-Ghàël, agus do Ghranndaich Shrath-spé, fo chomanda Chaiptin Ghrannd a Chnocain-duibh a' tighinn fo làn armachd gu crìochan Loch-

Iall, a thaobh gu'n cual' iad gu'n robh Tearlach ga fhalach air sgàth an àite sin. Mar bha'n sealbh an dàn do Thearlach theòraich na diùlaich a bha còmhladh ris e mach tro na choille air chor is gu'n do sheachainn e sùilean an nàmhaid, agus theich iad gu mulach Maoil-an-t-Sagairt beinn ard, chreagach, chas, ro dhuilich ri dìreadh. Rinn iad stad air aonach na beinne so rè na h-òidhche, gun bhiodh, gun dràm, gun tombaca !

Air an ath latha theirinn am prionnsa (mar bu dù dha bhĭth gu fuar, acrach) Maol-an-t-sagairt, agus chaidh e thar Loch-arcaig ; agus rinn e-féin agus a Luchd-leanmhainn taigh falaich de bharrach nan crann ann an Giùbhsach Mhic Dhòil'-Duibh. Cha b' fhada bha e chòmhnaidh ann an sin 'nuair a thainig gille 's litir dha ionnsaidh bho Chluainidh, a dh' innse dha gu'n robh dùil aig Cluainidh féin tighinn air a thoir gu ruig' a' Ghiùbhsach chum a threòrachadh do Bhàideanach far an robh e-féin a's Loch-Iall a chòmhnaidh. Cho luath sa leugh am Prionns' an litir " cha d' rinn e lugha fir òrain," ach thog e air air ball agus thriall e do Bhàid-eanach, an dòchas tachairt ri Cluainidh air an rathad a tighinn. Bho 'nuair a dh'fhàg Tearlach Acha-na-Garaidh cha deach e fo thaigh gus an d' rainig e taigh Mhic-Dhòmhnull na Tulaiche-cruime ri taobh Loch-Lagain, far do ghabh e biadh a's deoch a's clò beag cadail. 'Nuair a dh'éirich e sa' mhadainn, chuinnaic fear na Tulaiche-cruime gu'n robh éideadh air dol gu tŭr gu chùl, agus thug e dha cota-gearr de chlò donn, leine agus daothain bhròg ! Rainig e Bàideanach air an naoidheamh latha fichead de'n mhìos, agus chuir e chiad òidhche seachad ann an Coir'-an-Iubhair fo iochdar Beinn-Altair. Tha'n t-àite sin de Bhàideanach

"cho gann de choille is mach falaicheadh fiadh a chabar ann," ach a dhaindeoin sin cha robh ionad falaich air tìr-mòr cho math ris, tha e làn chàrn, gharbhlach, a's chòs.

Bha Cluainidh agus Loch-Iall 'nan oghaichean, agus uime sin ro ghaolach air a' chéile, rinn iad ionad falaich dhaibh féin ann am Meall-an-Iubhair air Beinn-altair, agus bha Mac-a-Phearson Bhracachaidh, a bha pòsda ri piuthar do Chluainidh, a' cur thuc a bhiadh 'sa dheoch mar chaitheadh iad.

Air an deicheamh latha fichead de mhìos dheireannach an fhoghair (an darra latha an deigh do Chluainidh falbh an coinneamh a' Phrionnsa) bha Loch-Iall Fear-Bhracachaidh agus dithis eile, a' cluich air na cairtean ann am bothan falaich Mheall-an-Iubhair a chum cur seachad na h-ùine, 'nuair a bha gill' òg eile da'm b'ainm Ailean Cam-Shron a' cumail freiceadain air uchdan os-ceann a bhothain. Air dhaibh a bhi co-strì ma "ghlacadh na deich" Thainig Ailean Cam-Shron a staigh le cabhaig a dh'innse gu'n robh cùignear dhaoine fo'n armachd a' tighinn a dh'ionnsaidh a' bhothain, (se sin ri ràdh ; am Prionnsa, Fear-Locha-Garaidh, Gilleasbuig Cam-Shron, bràthair Loch-Iall féin, agus a dhà sgalaig, b'iad so na fir a thainig maille ris a' Phrionnsa bho Acha-na-Garaidh.) Bu diamhain do Loch-Iall a nis' ionnsaidh thoirt air teicheadh ; ged a bhiodh a phàirtidh nàimhdean, mar a shaoil iad a bhi ann, ni bu lionmhoire ; bha dà ghunna dhiag agus ceithir dagachan aca làn anns a' bhothan, agus bha iad an deigh cuid dhiu a chur a mach tro thuill a bh'air a' bhalla chum làdach chinnteach a losgadh air a phàirtidh a bha dlùthachadh riu, agus cha b'ann gus an robh an t-iarunn-leigte ga

tharrainn thuige a dh'aithnich Loch-Iall gu'm b'e am Prionns' agus a chàirdean féin a bha tighinn !

Air ball chaidh Loch-Iall 'an coinneamh na pàirtidh agus air dha fàilte shuilbhear a chuir air a' Phrionns' chaidh iad gu léir a staigh do'n bhothan. Ged nach robh am bothan so ro mhòr, no rìmheach, bha e fada bho bhi na thalla dòlum : bha gu leòir a staigh ann de mhuilt-fheoil ùir a's shàilt, de dh'ìm, de chàise, de dh'aran agus do dh'uisge-beatha. Cho luath sa rinn Tearlach suidhe dh'iarr e cuach a lionadh de dhriùchd Beinn-Altair, air dha sin fhaotainn dh'òl e air stàinte na cuideachda " bho bhalla gu balla." Air do'n phàirtidh an dìnnear a ghabhail, thuirt Tearlach : " Tha mi nis' a dhaoin'-uaisle *a cheart cho sona ri Prionnsa.*" Dh'fharraid e'n sin do Loch-Iall ; " an robh e beò cho sòghar sud bho latha Chuil-Fhodair :" Thuirt Loch-Iall :—" Bha mi fhìn agus mo chairid Cluainidh dìreach mar tha sibh a' faicinn bho'n uair sin, gu'n a bhi car ni bu mhiosa na so, agus buidheachas do nèimh a luthaig do bhur mòrachd rìoghail-sa' tighinn a nise ghabhail pàirt dheth na th'againn.

'Nuair a ràinig Cluainidh Acha-na-Garaidh, agus gun am prionns' a bhi air a chinn : phill e air ais air ball do Bhàideanach ; agus rainig e Meall-an-Iubhair dà latha an deigh a' Phrionns'. 'Nuair a chaidh e steach do'n bhothan agus a chunnaic Tearlach e rinn e iathadh 'na ghlacan agus phòg se e ; " B'oil leam" srs esan, " a Chluainidh nach robh thu féin agus do chuid Pearsonach linn latha Chuil-Fhodair ; 's ann bho cheann ghoirid a chuala mi gu'n robh thu cho faisg oirnn an latha sin."

Mu'n àm sin thuig Cluainidh gu'n robh am Prionnsa na lùim a chin aineirt-cneis, cha robh aon leine ghlan

no shalach aige ach aon droch giobal de dh'anard garbh a bha m'a dhruim, do nach do bhun boine uisge, ach na bha drùdhadh air de dhìl' an adhair, o cheann chùig seachduinnean. Uime sin thug e air a thriùir pheathraichean* tòiseachadh air léintean a dheanamh do Thearlach, ni nach robh iad leisg air a dheanamh. Air madainn an ath latha bha leine bho gach tè de na mnathan uaisle so ann am bothan Mheall-an-Iubhair.

Air an lathairne-mhàireach, mheasadh iomchaidh Meall-an-Iubhair fhăgail, uime sin ghluais iad gu achadh àiridh Uisge-chill-rath, an deigh dhaibh trì òidhche chur seachad anns a' bothan àiridh air an achadh so, a bha ro neo-sheasgair agus ceòthach ; chaidh iad iomraich a rithist gu taigh diona a thog Cluainidh gu ro ìnnleachdach ann an Leitir-na-Lic, ma astar dà mhìle na's faide suas ann an Beinn-Altair. Bha'm bothan so air a dheanamh a meas gharbhlach chlach a's chràmasg chraobh, ann an aodann beinn' ard chăs ; bha e air iathadh le dìg' air a bhial-thaobh, agus le creag ard liath air a chùl-thaobh ; Bha àit' air a dheanamh do'n cheò a mach ri aodainn na creige so : agus do bhrì gu'n robh an ceò agus a' chreag air an aon tuar, 'nuair a sgaoileadh, no dhìreadh e ri aodainn na creige, mar thuirt m' fhear sgeòil riumsa, " cha dh' fhuair duine sùil 'na chlaigeann a chuireadh eadar-dhealachadh eadar e-féin sa' chreag. Thug na h-uaislean an " *sìth-bhruth*" mar ainm air an taigh-dhiona so, agus gu deimhin bu mhath an t-ainm air e, oir cha b'urrainn do'n na sìochraichean a bhi ni bu shàbhailte 'nam bruth féin na bha luchd-còmhnaidh an talla so !"

---

* Iseabal, banntrach Mhic-an-Tòisich Abar-àrd-thìr, Cairistiana, Bean Fhir Bhracachaidh, agus Anna, bha 'nuair sin 'na maighdein ach a phòs goirid an deigh sin Mac-a-Phearson Dhal-Ràdai.

Bha 'n *sìth-bhruth* cho farsuinn is gu'n robh rùm math ann do shianar no sheachdnar. Bu tric a bhiodh ceithrear dhiu so 'g iomairt air chairtean agus an triùir eile ri fearas-taighe ; fear a fuine, fear a tiunndadh nam bonach ris an lic, agus fear eile ri cumail freiceadain ma bhraighe na beinne.

Fa-dheòigh air an t-siadhamh latha de Mhìos mheadhonach an fhoghair, thainig dà long-chogaidh Fhràngach a steach do Loch-nan-Uamh da'm b'ainm *L' Hereuz* agus *La Princessi*, a chum am Prionns' aiseag do'n Fhràing. Chuir iad so air tìr dithis dhaoin' uaisle, *Caiptin Seiridan* agus Mr *O' Breine*, los am Prionnsa' fhaotainn a mach : chaidh iad air a' chiad tarrainn far an robh Fear-Ghlinn-Aladail. Air ball chaidh Fear-Ghlinn-Aladail do dh' Acha-na-Garaidh far an dh' fhàg e Tearlach, a thaobh nach robh fios aige gu'n d' fhalbh e as an sin do Bhàideanach.—Faodaidh sinn a nis' a smaointeach gu'n robh Fear Ghlinn-Aladail ann am mòr chàmpar 'nuair a fhuair e 'm bothan anns an d' fhag e Tearlach air a losgadh sìos gu làr leis na saighdearan dearga, gu'n fhios sam bith aige c'àit' an rachadh e dha iarraidh féin. Bha Fear-Ghlinn-Aladail a nis' ann an imcheist mhòir, a dol an null 'sa' nall, ag iarraidh Thearlaich air seacharan, agus mar a faigheadh se e ann an ùin' ghearr, bha 'n luingeas gu seòladh dhathaigh as aonais, mar rinn an dà long a thainig am meadhon an t-sàmhraidh do Loch-Iù.

Bha Fear Ghlinn-Aladail a falbh air alaban mar so fad thrì latha, gus fa-dheòigh gu'n thachair e ri seanna bhean a dh'innis dha gu'n dh'fhalbh am Prionns' á crìochan Loch-Iall gu tŭr, agus gu'n robh e nis' ann am Bàideanach còladh ri Cluainidh. Gun tuile dàlach chuir e

Iain Mac-Coilbhinn, a chaidh air an turas roimhe so, le fios do Bhàideanach gu'n tainig an luingeas. An deigh sin phill Fear-Ghlinn-Aladail gun stad a dh'innse do na h-uaislean Fràngach gu'm biodh am Prionnsa còladh riu ann am beagan ùine.

Air an t-slighe do Bhàideanach thachair Cluainidh agus Mac-Coilbhinn ri chéile ; chuir Mac-Coilbhinn an céill a theachdaireachd. Phill Cluainidh air ais gun stad a dh'innse sgeul an àigh do Thearlach. Air do'n Phrionns'an naigheachd so a chluinntinn, air ball theirinn e-féin 's na h-uaislean le bruthach, agus bha iad air madainn an t-se-amh latha diag ann an Acha-na-Garaidh, far an d' fhuair iad caisteal Mhic-Dhòil'-Duibh air a losgadh gu làr, lè pàirtidh dheth an àrm dhearg a thainig a nuas á Cille-Chuimean : co-dhiù leag iad an aineal ann an sin gus na chròm a' ghrian. 'Nuair a chiaraich an òidhche dh' fhàg iad Acha-na-Garaidh, agus bha iad ma dha uair sa' mhadainn ann an Gleann-Camaghair aig ceann Loch-Arcaig. Spad iad bò ann an so, agus rinn iad an suipeir air aran corc' a's feòil a's slige no dha an fhir de dh'uisge-beatha. Ma bhial an latha air an ochdamh latha diag dh' fhag iad Gleann-Camaghair, agus bha iad ma choinneamh an luingeis aig ceann Loch-nan-Uamh air an ochdamh latha diag de mhìos mheadhonach an fhoghair.

Ghabh Cluainidh agus Fear-Bhracachaidh an cead do Thearlach agus do Loch-Iall ann an so, agus phill iad air an ais do Bhàideanach : bu roghnaiche leo fantainn fo thuinn n'an dùthaich féin no dhol a dh'iarraidh fasgaith ann an tìr choigreich anns nach robh iad cinnteach ri gabhail riu 'nuair a ruigeadh iad.

Air feasgar an naoidheamh latha diag, chaidh am

Prionns' agus na h-uaislean so air bòrd na *L' Hereuz* :—Loch-Iall, Tighearn òg Chlainn-Raonaill', Fear Ghlinn-Aladail, Dòmhnullach Dhail-a-leith agus a dhà bhrăthair, Iain Ruadh Stiùbhart Chinne-Chardainn, agus an t-Olla Cam-Shron bràthair Loch-Iall. Ghlac iad Colla Bàn Bhărasdail, agus thug iad leo e 'na phrìosanach do'n Fhràing, a thaobh gu'n cual' iad gu'm bu ghnà leis a bhi sgrìobhadh litrichean brathaidh a dh'ionnsaidh Dhiùc Uilleam do Chille-Chuimein !

Chùm Tearlach an luingeas fad thrì latha ann an Loch-nan-Uamh an deigh dha féin agus do na h-uaislean a dh'ainmaich mi dhol air bòrd, a chum gu'm biodh ùin' aig a' chuid eile de na Gàëil a bha na'm fògaraich air feadh nan Gàrbh-chrioch cruinneachadh a dhionnsaidh an luingeis, a chum Breatuinn fhàgail mar an ceudna. Uime sin cha bu lugha na trì fichead duin'-uasal agus cùig fichead sa' seachd de'n tuath-cheathairn a ghabh an t-aiseag do'n Fhràing maille ri Tearlach. Sheòl iad air an treas latha fichead de mhìos mheadhonach an fhoghair. Bha mhuinntir a chunnaic iad ag aithris, gu'm faichte na deòir a' tearnadh bho shùilean gach uasail a's iosail, mar bha 'n luingeas a' seòladh o thìr, agus iadsan a' ghabhail an cead do bheanntaichean corrach Alba, ged a bha iad gu léir an dòchas pilleadh air an ais ann an ùin' ghearr—" Le pannal ghruagach a luaigheadh an clò ruadh gu daigheann."

Crioch na h-Eachdraidh.

CRUINNEACHADH TAGHTE

DE

# DH-ÒRANAN

A RINNEADH DO'N

PHRIONNSA AGUS 'NA AOBHAR,

LE UGHDARAN EUGSAMHAIL.



☞ Mheas mi iomchaidh na h-òranan a leannas a chur mar leasachadh ris an leabhar so chum an "Eachdraidh" a dheanamh cho iomlan sa' b'urrainn mi. Tha iad a' cur mòran soluis air cŏr agus dùrachd nan Gàêl mu'n àm anns an d'éirich iad a mach a' chur an aghaidhean ri cruadal "Bliadhna Thearlaich."





## ORAN I.

### ORAN AIR BREITH PHRIONNSA TEARLACH.

LE MAC LACHUINN CHILLE-BRÌDE.

AN naigheachd a fhuair sinn an dràst,
  A thainig oirnn nuadh do'n tìr,
Chuir m' airtneul air chairtealan uam
  Dh' fhàg aigeantach, uallach mi,—
Cha bhi sinn tuille ni's mò,
  Aig Deòrsa fada fo chìs,
Thig sonas ri linn a' Phrionns' òig
  'S gheibh fir a th'air fògradh sìth.

Rugadh *Phenics* thall anns an Ròimh,
  Sgeul aigeantach mòr ri linn,
Gu'm bi neart, agus ceart, mar ri treòir
  Do'n fhear sheasas chòir an rìgh;
Théid a' chuibhle fathast mu'n cuairt,
  'S am fear a tha shuas bi'dh e shìos,
Bithidh 'm fear a tha streupa gu h-àrd
  'S fear eile gu làr tuitidh sìos.

Tha rionnag* a' bhreithe mar tha,
  Toirt fios agus fàisneachd fhior,
Gur mach-rath' a thainig an dràst
  Chuir Athair nan Gràs g'ar dion,

* Bha na Gaeil a' cumail a mach gu'n d' eirich reull anns na speuran cho luath sa rugadh Tearlach. Tha cuid de na seana Ghaeil a chotharraicheas a mach an reull so fo ainm "*rionnag a' Phrionns.*"

'Neach thogas 'na aghaidh a làmh,
Thigh bhreitheanas mhàn air cinnt,
Thig cogadh air, gort, agus plàigh
A's faighinn a bhàis chin bìdh!

Tha *Neptun* a' mionnachadh dhà,
Gu'm beil muir dha cho réidh a's tìr
Tha *Eolus* a' feitheamh a ghnà
'Sa gleigheadh dha bàigh a ghaoith
Tha *Mars* a's a chlaidheamh 'na làimh,
Le buaidh chath 's gach àite 'm bi,
Tha plannta nan duilleagan tlàth,
Toirt urraim 'nan àite féin.

Thig mùthadh air fonn a's droch gnàs,
Cha bi dris ann an làr nach crìon
Bi'dh gach tulach 'nan iomairean réidh,
'S fàs criothnachd air aodainn shliabh,
Cha deann sinn tuilleadh ceann-fàth,
O'n theirig an fhreumh nach cinn,
Sin an gartlan a ghlanadh o'n chàrr
'Bha bacadh dhuinn fàs n'ar sìol.

Sgeul eile cha cheil mi an dràst
Cuiridh coille trom bhlà os a cinn,
Cuiridh 'n talamh gun airceas de bàr
Tacar mara cuir làn 's gach lion,
Bi'dh bain aig an eallaich 's gach àit,
Mil air bharraibh nan sràbh 's gach tìr
Gun ghainne gun airceas gu bràch
Gun ghaillionn ach blàths gach sian.

---

☞ Rinneadh an t-òran so le Mr Iain Mac-Lachuinn Chille-Bride, ann an Lathuirn iochdrach. Bha gach duine de Theaghlach Chlann-Lachuinn Chille-Bride teòm air eachdraidh agus bàrdachd, agus bha e air aithris gu'm b'iad sgoileirean Gàelig a b' fhearr e bha 'n Albainn ri'n latha. Dh' fhag iad leth chiad leabhar 'nan deigh sgrìobhta air craicneann mharbh-laogh, agus chaorach, anns an t-sheana ghearra litir Ghàëlich anns bu ghna le seanachaidhean Albainn agus Eirinn a bhi sgrìobhadh. Tha leabhar 'ar fhichead dhiu so fathast ri faicinn ann an Leabhar-làn Luchd-lagha Ghlascho, maille ri tri leabhraichean leigheis a bh' aig Iain Beaton an t-olla Muileach.



## ORAN II.

### ORAN NAM FINEACHAN GAELACH.

LE MAC-MHAIGHISTEAR ALASDAIR.

A CHOMUINN Rìoghail rùinich,
  Sàr ùmhlachd thugaibh uaibh,
Biodh ar roisg gun smùirnein,
'S gach crìdh' gun treas gun lùb ann ;
Deoch-slànte Sheumais Stiùbhairt,
  Gu mùirneach cuir mu'n cuairt !
Ach ma ta giomh air bith 'n ar stamaig,
  A chàilis naomh' na truaill.

Lion deoch-slàinte Thearlaich
  A mhéirlich stràic a' chuach ;
B'i sid an ìoc-shlaint' àluinn,
'Dh-ath-bheothaicheadh mo chàileachd
Ged' a bhiodh am bàs orm,
  Gun neart, gun àgh, gun tuar.
A Rìgh nan dùl a chuir do chàbhlaich,
  Oirn' thar sàl ri luas.

O ! tog do bhaideil àrda,
  Chaol, dhionach, shàr gheal nuadh,
Ri d'crannaibh bhì-dhearg, làidir,
Gu taisdeal nan tonn gàireach ;
Tha *Eolus* ag ràitinn
  Gu séid e rap-ghaoth chruaidh,
O'n aird an ear ; 's tha *Neptun* dìleas,
  Gu mìneachadh a' chuain.

'S bochd a ta do chàirdean
  Le ro mhead t'fhàrdail uainn ;
Mar àlach mhaoith gun mhàthair ;
No beachainn breac a' ghàraidh,
Aig sionnach 'n déis a fàsachd',
  Air fàilinn feadh nam bruach.
Aisig cabhagach le d'chàbhlach,
  'S leigheis plàigh do shluaigh.

Tha na deé ann an deagh rùn dut :
  Greas ort le sùrd neo-mharbh,
Thar dhronnag nan tonn dù-ghorm,
Dhruim-robach, bharr-chas, shiùbhlach,
Ghleann-chlaghach, cheann-gheal, shùgh-dhlù,
  Na mothar cùl-ghlas, garbh ;
Na cuan-choirean, greannach, stuagh-chorach,
  'S crom-bhileach, molach, falbh.

Tha muir a's tìr cho réidh dhut,
  Mar deann thu féin a searg ;
Doirtidh iad 'nan ceudan,
Na'n laomabh tiugha, treuna,
A Breatuinn a's á Eirinn,
  Mu d' *standard* bréid-gheal dearg :
A ghaisridh, sgaiteach, ghuineach, rìoghail ;
  Chreuchdach, fhior-luath, ghàrg !

Thig do chinneadh féin ort,
  Na tréun-fhir laomsgair gharbh,
Na'm beitheiribh gu reubadh ;
Na'n leòghanaibh gu creuchdadh ;
Na'n nathraichibh grad-leumnach,
  A lotus geur le'n càlg,
Le'n gathaibh faobharach, rinn-bheurra
  Ni mòr euchd le'n arm.

'N àm bhrataichean làn éideadh,
  Le dealas geur gun chealg,
Thig Dòmhnullaich 'nan déigh sin ;
Cho dìleas dut ri d'léine ;
Mar choin air fastadh éile ;
  Air chath-chrith geur gu sealg ;
'S màirg nàmhaid do'n nochd iad fraoch,
  Long, leòghan, craobh, 's làmh-dhearg.

Gu neartaich iad do chàmpa
  Na Caim-beulaich gu dearbh,
An Diùc Earra-Ghalach* mar cheann orr',
Gu mòrghalach mear prionnsail;
Ge b'e bheir air ionnsaidh,
  B'e sid an tionsgnadh searbh,
Le lannabh lotach, dù-ghorm, toirteil,
  Sgoltadh chorp gu'm balg.

Gu tarbartach, glan, caismeachdach,
  Fior thartarach 'nan *rànc*,
Thig Cluainidh le chuid Pearsanach,
Gu cuannda, gleusda, grad-bheirteach ;
Le spàintichean teannbharrach
  'S cruaidh feud ri sgailceadh cheann ;
Bi'dh fuil d'a dòrtadh, 's smuais d'a spealtadh,
  Le sgealpaireachd ar lann.

Druididh suas ri d' mhéirghe,
  Nach méirbh an àm an àir,
Clann-'Ill-Eoin nach meirgich
Airm ri uchd do shéirbheis ;

---

* Chìtear anns an "Eachdraidh," nach robh aig a' bhàrd an so ach "rann mar dhùrachd," oir cha d'éirich diùc Earra-Ghàël no iomadaibh eile a th'air an ainmeachadh san òran so ; se sin, Clann-Leòid, Clann-Choinnich, na Granndaich, agus Clann-Dòmhnuill nan Eilean.

Le'm brataichean 's snuadh féirg orra,
'S an léirg mar thairbh gun sgàth :
Am foirne, fearail, neamhail, arail,
'S builleach, alamh làmh !

Gu 'tig na fiùrain Leòdach ort,
Mar sheòchdain's eoin fo spàig ;
Na'n tuircabh lann ghorm, tinnisneach ;
Air chorra-ghleus streup gun tiomachas :
An réiseamaid fior ionnalta,
'S fàth gioraig dol na dàil ;
'M bi iomadh bòchdan fuilteach, foirmeil,
Théid le stòirm gu bàs.

Thig cuiridhean Chlann-Cham-Shròin ort,
Théid meanmnach sìos na d'spàirn ;
An fhoirionn ghuineach, chaithreamach,
'S neo-fhiabhach an am tarrainn :
An lainn ghlas mar lasair dealanaich,
Gu gearradh cheann a's làmh ;
'S mar luthas na dreige, 's cruthas na creige,
Chluinnte sgreud nan cnàmh.

Gur cinnteach dhuibh d'ar coinneachadh,
Mac-Choinnich mòr Chinn-Tàile ;
Fir laidir, dhàna, chòimhneala,
Do'n fhior-chruaidh air a foinneachadh,
Nach gabh fiabh no somaltachd,
No sgreamh ro' theine bhlàr ;
'S iad gu nàrach, fuileach, foinnidh,
Air bhoil gu dhol 'na d'chàs.

Gur foirmeil, prìoseil, òrdail,
Thig Tòisichean 'nan *rànc*,
Am màrsail stàtoil, còmhnard ;
Gu pìobach, bratach, sròl-bhui :

Tha rìoghalachd a's mòrchuis,
  Gun sòradh anns an dream :
Daoine laidir, neartmhor, crodha,
  'S iad gun ghò, gun mheang !

Thig Granndaich gu ro thartarach,
  Neo fhad-bheirteach do d'chàmp
Air phrìoblosgadh gu cruadal,
Gu snaidheadh chcann, is chluas diu ;
Cho neamhail ris na tìgeribh
  Le feachdraidh dian-mhear, dàn',
Chuireas iomad fear le sgreudail,
  'S a bhreabadaich gu làr.

Thig a rìs na Frisealaich,
  Gu sgibidh le neart gàrbh ;
Na seochdaibh fìor-ghlan, togarrach,
Le fuathas bhlàir nach bogaichear ;
An còmhlan fearradh, cosgarach,
  'S màirg neach do nochd iad fearg ;
A spuir ghlas ag dlùs an dérich
  Bi'dh nan éilibh dearg.

Na'n gasraidh ghaisgeil, lasgarra,
  Thig Lachunnaich gun chàird ;
Na saighdibh dearga, pùiseanta ;
Gu claidheach, sgiathach, cuinnsearach ;
Gu gunnach, dagach, ionnsaichte,
  Gun chunntas ac' air àr :
Dol 'nan deannamh 'n aodainn pheileír.
  Teachd o theine chàich.

Gabhaidh pàirt de t'iorghaills',
  Clann-Iomnhuinn's òirdheire càil :
Mar thuinn ri tìr a sìor-bhualadh ;
No bile lasrach dian-loisgeach ;

Nan treudabh luatha, sior-chonfach,
  Thoirt griosaich air an nàmh :
A dream chathach, Mhuileach, Shrathach,
  S math gu sgathadh chnàmh.

'S mor a bhio's ri corp-rùsgadh,
  Nan closaichean 'sa bhlàr,
Fithich anns an rocadaich
Ag itealaich, 's a' cnocaireachd ;
Cìocras air na cosgaraich,
  Ag òl 'sa 'g ith an sàth.
Och's tùrsach fann a chluinntir moch-thra,
  Ochanaich nan àr !

Bi'dh fuil a's gaor d'a shuidreadh ann,
  Le lù-chleasan ar làmh ;
Meangair cinn, a's dùirn diu ;
Gearrar uilt le smuasraidh ;
Ciosnaichir ar biui,
  D'an dù-losgadh, 's d'an cràmh ;
Crùnair le poimp Tearlach Stiùbhard :
  'S Feidric Prionns' fo shàil.



## ORAN III.

### BROSNACHADH NAM FINEACHAN GÀËLACH.

SA' BHLIADHNA 1745, LE A. M'D.

AIR FONN—" *An am dol sios bhi deònach.*"

THA deagh shoisgeul feadh nan Garbh-chrìoch,
  Sùrd air armaibh còmhraig ;

Uird ri dairirich deanamh thargaid'
  Nan dual ball-chruinn bòidheach;
Chaidh ar seargadh le cam earraghloir,
  Sluaigh fior chealgach Seòrais,
O's sgeul dearbha thig thar fàirge,
  Neart ro gharbh d'ar fòirinn.

Thig thar lear le gaoith a near oirn',
  Toradh deal ar dòchuis,
Le mhìlte fear, 's le armabh geal,
  Prionnsa ullamh, mear, 's è dò-chaisgt'
Mac Rìgh Seumas, Tearlach Stiùbhard,
  Oighre chrùin th'air fògar,
Gu'n dean gach Breatuinneach làn ùmhlachd,
  Air an glùn' d'a mhòrachd.

Ni na Gàëil bheòdha, ghasda,
  Eiridh bhrăs le sròlabh;
Iad 'nan ciadan uim' ag iathadh,
  'S coltas dian* chuir gleòis orr':
Gun fhiamh 's iad fiata, claidheach, sgiathach,
  Gunnach, riaslach, stròicheach,
Mar chonafadh leòghanaibh fiadhaich,
  'S acras dian gu feòil orr'.

Dèanamh ullamh chum ar turais,
  'S bithibh guineach, deònach;
So an cumasg 'm bi na builean,
  An deantar fuil a dhòrtadh;
Och a dhuine is lionmhor cuiridh
  Is fior sturail còmh-strìgh,
A leigir far eile mar chuilean,
  Dh' fhaotainn fuil air Seòras!

---

* Deé.

'S ioma neach a théid air ghaisge,
Tha fior lag 'na dhòchas,
Gus a' nochdar *standard* brat-dhearg,
An Rìgh cheart-s' tha òirnne,
Ge do bhiodh e 'na fhior ghealtair.
Gur cruaidh rag gu bhròig e,
Ceart cho gairge ris an lasair,
A losgadh as-bhuain eòrna.

Mhoir' is sgairteil, foirmeil, bagant,
Gàëil ghasda, chròdha;
Gach aon bhratach sìos do'n bhaiteal
Le 'n gruaidh laisde ròsg-dearg;
Iad gun fhiamh, gun fheall, gun ghaiseadh;
Rioghail, beachd-bhòrb, pròiseil;
Gu no-lapach ri rinn gaisge,
Spàinntich ghlas 'nan dòrnabh.

'S binn linn plapraich nam bréid bratach,
Srannraich brăs ri mòr-ghaoith,
An glacaibh gaisgeich nan ceum stàideil,
Is stuirteil, sgairteil, *mòison ;*
'S lann ghorm sgaiteach, do shàr-shlacan
Geur gu sracadh shròn' aige,
Air bac cruachain an fhir bhrataich,
Gu cuir tais' air fògradh.

'S furbaidh tailceant, 's cumpa pearsa,
Treun-laoch spraiceil, dòid-gheal;
Piòb d' a spalpadh suas 'na achlais,
Mhosglas lasan gleòis duinn;
Caismeachd bhrăs bhinn, bhrodadh aignidh,
Gu dian chasgairt slòigh leis;
Chuireadh tòrman a port baisgeil,
Spioraid bhras 'n-ar pòraibh.

Bidhibh sunntach, lùghor, beumach,
   Sgriosach, geur gu feòlach,
'S bi'dh *Mars* creuchdach, cogach, reubach,
   Anns an speur d' ar seòladh :
Soirbhichidh gach ni gu léir libh,
   Ach sibh-féin bhi deònach ;
Màrsailibh gun dàil, gun eislean,
   Lùghor, eatrom, ceòlmhor.

Màrsailibh, gun fheall, gun airsneul,
   Gach aon bhratach-bhòidheach :
Cuideachd shuaicheanta nam breacan,
   'S math gu căsg na tòrachd :
'Nuair a rùisgeas sibh na claiseich
   Bi'dh smuais bhreac feadh feòir libh ;
Gaor, a's eanachuinn na spadul,
   'S na liath-shad feadh mòintich.

Sliocraich, slacraich, nan cruaidh shlacan,
   Freagra basgar sheannsair ;
'Nuair a théid a ruaig gun stad libh
   Gur ro fad' a chluinntear,
Feidrich bhuillean, sgoltadh mhullach,
   Sìos gu bun an rùmpuill ;
Ruaig orr' uile mar mhuim tuile ;
   Chuidh cha 'n urr' iad tionntaidh.

'S ioma fear a dh' òladh lionta,
   Slàinte an rìgh s' tha oirnne,
Spealgadh ghlaineachan an grìosaich,
   'S e cur binn air Seòras ;
Ach 's onaraiche a' nis' an gniomh,
   Na cùig-ceud mìle bòla ;
'S fearr aon *siola* a dh'fhuil 's an fhrìth,
   Na galain fhìon air bhòrdaibh.

Dearbhaidh beachdaidh sibh bhi ceart d'a,
Eiridh grad le'r slòghaibh ;
Gun ar mnathan, clann, no beartas,
Cuir stad-feachd 'n ar dòchas ;
Ach gluasad inntinneach, luath, cinnteach,
Rìoghail, liont' de mòr-chuis :
Mar an raithneach a dol sìos duibh,
Sgriosadh dian luchd-chlèocan.

Ar ceathairne ghruamach, neimheil,
Làn do mhire cruadail ;
'S misg dhearg chatha gu barr rath' orra,
'S craobh dhearg dhath 'nan gruaidhean,
Iad gun athadh sìos le'n claidhean,
Ri sìor sgathadh chnuacan,
Lotair dearganaich le'n gathan
'S le fior chrathadh cruadhach.

'S e beagan sluaigh i's tric thug buaidh,
An iomairt chruaidh a' chòmhraig,
Deannamaid gluasad gun dad uabhainn
'S na biodh fuathas oirnne ;
Doirtidh uaislean an taobh-tuath,
Mac Shìm nan ruag 's Diùc Gòrdon,
Le mharc-shluagh as nuarrant gruainn
'S ruaim aimhidh fhuar 'nan srònaibh.

☞ Chaidh an t-òran so agus an t-òran roimh-sgrìobhte chur' do'n Fhràing a dh'ionnsaidh Aonghais Domhnullaich tànaisdear thighearna Chinn-Locha Mùideart a bha chomhnuidh 'mu'n àm anns an rìoghachd sin. Tha e air aithris gun d'rinn an duin' uasal so a thiondaidh gu Beurla chum is gu'n tuigeadh am Prionns' a' bhrìgh, ni a thug moran misnich dha gu tighinn a nall do dh' Albainn. *Faic Taob-duilleig* 20.

## ORAN IV.

### BROSNACHADH DO NA GAEIL.

### SA' BHLIADHNA, 1745.

AIR FONN.—" *Nan Ceannaichean Glasa.*"

A CHLANNA nan Gàël,
Dh'am b'àthaist bhi rìoghail,
Hò-rò togaibh an'àird ;
A's freasdalaibh an dràsta
Do Thearlach mar dhìlsean,
Hò-rò togaibh an'àird ;
Freasdalaibh dha uile
Gun fhuireach ri rìghneas
Na leughaibh 'ur cunnard,
Ach bi muinighinn Chrìosd.
Gu foirmeil tartarach,
Stoirmeil acuinneach
Sunnt gu astar oirbh
'S colg gu tapadh oirbh
Hò-rò togaibh an'àird'

Mu théid sibh á baile,
Thugaibh thairis d'ur 'n-eòlas
Hò-rò togaibh an'àird',
Thugaibh thairis d'ur mnaibh,
D'ur taighean 's d'ur stòras,
Hò-rò togaibh an'àird.
Biodh gach aon fhear 'na dhithis.
'Nàm tighinn gu comh-strì

Gach gàirdean 'na ruigheach
'S gach cridhe 'na leòghan
Gu dana, drabasta,
Làmhach, ladorna,
Biodh buaidh gach machair leibh
Sgach àit' an tachair sibh,
Hò-rò togaibh an'àird'.

Na cuireadh fuaim fudair
Bonn cùraim 'n 'ur feòil-sa,
Hò-rò togaibh an'àird,
Namosg aidean dù-ghorm
Dad mhùthaidh 'n 'ur dòchas,
Hò-rò togaibh an'àird.'
'Nuair théirgeas am fuaim sin,
Dh'fhalbh an cruadal 'sa'n dòrainn,
Bithidh sibhse nam badabh
Leis a chleachdadh bu nòs duibh
Biodh gach treum-fhear fulangach,
Sàthach, builleanach,
Laidir, curanta,
'S cha deann nàmhaid fuireach ruibh,
Hò-rò togaibh an'àird.'

'S mòr am fàth misneach dhuibh
Dlighe na còrach
Hò-rò togaibh an'àird ;
Cha bhi 'ur cogais 'g'ur n-agairt,
'S bi'dh ceartas 'g'ur còmhnadh,
Hò-rò togaibh an'àird.
Cha'n ionann 's'ur nàimhdean,
Ged tha iad ro threòrach,
Bithidh 'n cogais ga'n dìteadh,
Chionn strìochdadh do Dheòrsa,

Bithidh sìbhse bunailteach,
Fo àmhghar fulangach,
Gun sgath ro chunnartan,
'S gabhaidh Dia mar mhuiniginn,
Hò-rò togaibh an'àird.

Ma chinneas leibh gnothach,
'S gu'n cothaich sibh rìoghachd,
Hò-rò togaibh an'àird'.
Théid bhur cliù thar an domhain,
Measg choimheach a's dhìlsean,
Hò-rò togaibh an'àird',
Gheibh sibh pailteas 's gach dùthcha,
Cha ne 'r dùthchas a's ni leibh
Ach raogha gach fearainn,
Gun ghearradh gun chìs air,
Bithidh sibh làisde sòchaireach,
Gun chàs gun dochaireachd
Ach bàigh g'ur brosnachadh
Gun chàch g'ur goirteachadh,
Hò-rò togaibh an'àird.

'Nuair théid esan a chrùnadh,
Ann an dùthaich a shìnnsir,
Hò-rò togaibh an'àird'.
Gheibh mòran deibh àite.
'S cha bhi càirdean air dìobairt,
Hò-rò togaibh an'àird.
Bithidh maithean nan Gàël,
Mar a's àill leo gu dìlinn,
Bithidh 'n ìlsean 's an uaislean,
Gun bhruailean, gun mhi-thlachd,
Ann an socair shuigheachais,
'S iad a ghnà toirt buidheachais

Agus glòir do'n Chruthaiche
A shònraich siubhal daibh
Hò-rò togaibh an'àird'.

Ge be dh' fhanas ri fhaicinn
'Nuair thig ceartas an uachdar
Hò-rò togaibh an'àird'.
Bithidh Eaglais a's stàta
Mar bhràithrean gun bhruailean
Hò-rò togaibh an'àird'.
'Nuair ghlaodhas iad sì-chainnt,
Anns gach rìoghachd mu'n cuairt duibh
Bi'dh Prionnsa na Crìosdachd,
An tì air bhur fuasgladh,
Biodh miagh air eaglaisean,
A's sunnt air teagasg annt,
'S gach ceaird a' leasachadh
'S iad a ghnà gun easbhuidh orr
Hò-rò togaibh an'àird,

Nis' siùbhlaibh le beannachd,
Gun mhaille, gun ghruaimean,
Hò-rò togaibh an'àird'.
A's nochaibh sgach àite
Gur Gàëil tha gluasad,
Hò-rò togaibh an'àird'.
Nochdaibh ar spionnadh,
'Ur neart a's 'ur cruadal,
Gach aon neach a chasas ruibh
Grad thugaibh buaidh air,
Feuchaidh dh' fhir Shasuinn
Nach tais anns an ruaig sibh

Fagaibh 's na claisean
Gach fear dhiù a bhuaileas
  Hò-rò togaibh an'àird'.

☞ Rinneadh am Brosnachadh so le Alasdair Mac-Aonghais duin' uasal a mhuinntir Ghlinne-Comhann; a bha na oifigeach, ann an cogadh Thearlaich.



## ORAN V.

LE MAC-MHAIGHISTEAR ALASDAIR.

AIR FONN—" *Black Jock.*"

O! Thearlaich mhic Sheumais,
  Mhic Sheumais, mhic Thearlaich,
Leat shiùbhlainn gu h-eatrom,
N' àm éigheachd 'bhi màrsal,
'S cha b' ann leis a phàigh ud,
  A tharmaich o 'n mhuic.
Bheireadh creideamh a's reusan
Oirn' éiridh mar b'àbhaist,
Leis an àiileagan cheutach,
'Shliochd éifeachdach Bhàncho :
Mo ghràdh a' ghruaidh àluinn,
  A dhearsadh orm stuirt.
Thu 'g imeachd gu sùrdail,
Air tùs a bhataili,
Cha fhrosainn an driùchda,
'S mi dlù air do shàilean :
Mi eadar an talamh
'S an t-adhar a' seòladh,

Air iteig le h-aighear,
Misg chath, agus shòlais;
'S caismeachd phìob' mòra,
  Bras-shròiceadh am puirt.

  O 'n éibhinneachd ghlòr mhor,
An t-sòlais a b' àirde !
G' ar lionadh de spionnadh,
Air slinneinibh Thearlaich,
Gu 'n calcadh tu àrdan
An càileachd ar cuirp :
Do làthaireachd mhòr chùiseach,
Dh' fhògradh gach fàilinn,
Gu 'n tiuntadh tu feòdar
Gach feòla gu stàilinn,
'Nuair shealmaid gu sunntach,
  Air faradh do rùisg.
Do gnùis torrach de chruadal,
De dh' uaisle, 's de nàire,
Nach taiseicheadh fuathas,
Ro' luaidhe do nàmhaid :
'S mar deanadh fir Shauinn
Do mhealladh, 's do thréigsinn,
Bhiodh an crùn air a spalpadh,
Le d' thapadh air Seurlas,
A dh' ain-deoin na béist'.
  Leis an d' érich na h-uilc.

  Gu 'm b' fhoirmeil leam tòrman
Na 'n òrghanan àluinn !
'S tein'-éibhinn a' lasadh
Gu bras-gheal air sràidibh !
'S na cròisibh ri àrd-ghaoir,
  Mhòir Thearlaich ar Prionns' !
Gach uinneag le foinneal
A boisgeadh de dearsadh,

Le solus na 'n coillean,
'S deas mhàigbean d'an smàladh ;
'S gach ni mar a b' airigh
'G cuir fàilt' air le puimp !
Na *canoin* ri bùirich,
'S iad a stùradh an fhàilidh,
'Cuir crith air gach dùthaich,
Le mùiseag nan Gàël
'S sinne gu lù-chleasach
Mùirneach làn àrdain,
Am màrsail gu mùinte,
Ard-shunntach m'u shàilean—
'S gann bha chudthrom 's gach fear dhuinn
Trì chairteil a phuint.



## ORAN VI.

### LATHA CHUIL-FHODAIR.

LE IAIN RUADH STIUBHARD.

AIR FONN.—"*Mort Ghlinne-Comhann.*"

O ! gur mòr mo chùis mhulaid,
'S mi ri caoine na guin a ta 'm thìr,
A rìgh ! bi laidir 's tu 's urrainn,
Ar nàimhdean a chumail fo chìs
Oirnne 's laidir diùc Uilleam,
'N rag mheirleach tha guin aige dhuinn ;
B'e sud salchar nan steallag,
Tigh'n an uachdar air chruineachd an fhuinn.

Mo chreach Tearlach Ruadh, bòidheach,
  Bhi fo bhinn aig rìgh Deòrsa nam biasd;
B'e sud dìteadh na còrach,
  An fhirinn 'sa beul foipe sìos;
Ach a rìgh mas a deòin leat,
  Cuir an rìoghachd air seòl a chaidh dhinn,
Cuir rìgh dligheach na còrach,
  Ri linn na tha beò os ar cinn.

Mo chreach armailt nam breacan,
  Bhi air sgaoileadh 's air sgapadh 's gach àit,
Aig fior bhalgairean Shasuinn,
  Nach no ghnàthaich bonn ceartas 'na 'n dàil;
Ged a bhuannaich iad baiteal,
  Cha b'ann da 'n cruadal na 'n tapadh a bha,
Ach gaoth 'n-iar agus frasan,
  Thigh'n a nios oirnn bharr machair nan Gall,

'S truagh nach robh sinn an Sasunn,
  Gun bhi cho teann air ar dachaigh sa bha,
'S cha do sgaoil sinn cho aithghearr,
  Bhiodh ar dìcheall ri seasamh n'a b' fhearr;
Ach 's droch dhraoidheachd a's drachdan,
  Rinneadh dhuinne mu'n deachas 'nan dàil,
Air na frìthean eòlach a sgap sinn,
  'S bu mhi-chomhail gu'n d' fhairtlich iad oirnn.

Mo chreach mhòr! na cuirp ghlé-gheal,
  Tha na 'n laidh' air na sléibhtean ud thall,
Gun chiste gun léintean,
  Ga 'n adhlaiceadh fhéin anns na tuill;
'Chuid tha beò dhiu 'n deigh sgaoileadh,
  'S iad ga fògar le gaothan thar tuinn;
Fhuair a Chuigs' a toil féin dinn,
  'S cha chan iad ach "reubaltaich" ruinn.

Fhuair na Gaill sinn fo 'n casan,
  'S mòr a nàire 'sa masladh sud leinn,
'N deigh ar dùthcha 's ar 'n àite,
  A spùilleadh 's gun bhlaths againn ann;
Caisteal Dhuinidh 'n deigh a losgadh,
  'S e 'na làraich lom, thosdach, gun mhiagh;
Gu 'm b'e 'a caochala' goirt e,
  Gu 'n do chaill sinn gach sochair a b' fhiach.

Cha do shaoil leam, le m' shùilean,
  Gu 'm faicinn gach cùis mar a tha,
Mur spùtadh nam faoilleach,
  'N àm nan luidheau a sgaoileadh air blàr;
Thug a chuibhle car tionndaidh,
  'S tha iomadh fear aime-cheart an càs;
A Rìgh seall le do chaoimhneas,
  Air na fir th' aig na nàimhdean an sàs.

'S mòr eucoir 'n luchd-orduigh,
  An fhuil ud a dhortadh le foill;
Mo sheachd mallachd aig Deòrsa,*
  Fhuair e 'n lath' ud air òrdugh dha féin;
Bha 'n da chuid air a mheòirean,
  Mòran gìogan gun tròcair le foill;
Mheall e sinne le chòmhra',
  'S gu 'n robh ar barail ro mhòr air r'a linn.

Ach fhad 'sa 's beò sinn r'ar latha,
  Bi'dh sinn caoidh na ceathairn chaidh dhinn,
Na fir threubhach bha sgairteil,
  Dheanadh teughbhail le claidheamh 's le sgiath;

* Morair Seòras Moireach.

Mur biodh siantan n' ar n' aghaidh,
  Bha sinn shìos air ar n' aghairt gu dian,
'S bhiodh luchd-Beurla 'nan laidhe,
  Ton-air-cheann, b'e sid m' aighear 's mo mhiann.

Och nan och ! 's mi fo sprochd,
  'S mi 'n dràsda ri osnaich leam féin
'G amharc feachd an dù-Rosaich,
  'G ithe féur agus cruineachd an fhuinn ;
Rothaich iargalt a's Cataich,
  Tigh'n a nall le luchd-chasag a's lann,
Iad mar mhiol-choin air acras,
  Siubhal crìochan, charn, chlach, agus bheann.

Mo chreach ! tìr air an tainig,
  Rinn sibh nis clàr réidh dh'i cho lom,
Gun choirce gun ghnàisich,
  Gun sìol taght' ann am fàsach na 'm fonn,
Prìs na circ air an spàrdan,
  Gu ruige na spàinean thoirt uainn,
Ach sgrios na craoibhe f'a blà dhiu,
  Air a crionadh fo barr gus a bonn.

Tha ar cinn fo 'na choille,
  'S eigin beanntan a's gleannain thoirt oirnn,
Sinn gun sùgradh gun mhacnus,
  Gun éibhneas, gun aitneas, gun cheòl,
Air bheag bìdhe no teine,
  Air na stùcan an laidheadh an ceò,
Sinn mar chomhachaig eile,
  Ag eisdeachd ri deireas gach lò.



## ORAN VII.

### ORAN EILE AIR LATHA CHUIL-FHODAIR.

LEIS AN DUIN'-UASAL CHEUDNA.

O ! gur mis' th'air mo chràdh,
Thuit mo chridhe gu làr,
'S tric snithe gu m' shàil o m' léirsinn.
O ! gur mis, &c.

Dh'fhalbh mo chlaistinneachd uam,
Cha chluinn mi sa'n uair,
Gu mall na gu luath ni 's éibhinn.
Dh'fhalbh mo, &c.

Mu Phrionns' Thearlach mo rùin,
Oighre dligheach a' chrùin,
'S e gun fhios ciod an tùbh a théid e.
Mu Thearlach, &c.

Fuil rìoghail nam buadh,
Bhi 'ga dìobairt sa'n uair,
'S mac diolain le 'shluagh ag éiridh.
Fuil rìoghail, &c.

Sìol nan cuilean a bha,
Ga 'n ro mhath chinnich an t-àl,
Chuir iad sinn' ann an càs na h-éigin.
Sìol nan cuilean, &c.

Ged a bhuannaich sibh blàr,
Cha b' ann d' ur cruadal a bha,
Ach gun ar shluagbainn' bhi 'n dàil a chéile.
Ged a bhuannaich, &c.

Bha iad iomadaidh uainn,
Dheth gach finne mu thuath,
'S bu mhiste sinn' e ri uair ar feuma.
Bha iad iomdaidh, &c.

Còig brataichean sròil,
Bu ro mhath chuireadh an lò,
Gun duine dhiu chòir a chéile.
Còig brataichean, &c.

Iarla Chrompa le shlògh,
Agus Bàrasdal òg,
'S Mac-'Ic-Ailein le sheòid nach géilleadh.
Iarla Chrompa, &c.

Clann-Ghriogair nan Gleann
Buidheann ghiobach nan lann
'S iad a thigeadh a nall na 'n éight' iad.
Clann-Ghriogair, &c.

Clann-Mhuirich nam buadh,
Iadsan uile bhi bhuainn,
Gur h-e m' iomadan truagh r'a leughadh.
Clann-Mhuirich, &c.

A Chlann-Dòmhnuill mo ghaoil,
'Ga 'm bu shuaithcheantas fraoch,
Mo chreach uile! nach d' fhaod sibh éiridh.
A Chlann-Dòmhnuill, &c.

An fhuil uaibhreach gun mheang,
Bha buan, cruadalach, ann,
Ged chaidh 'ur bualadh an am na téughbhail.
An fhuil uaibhreach, &c.

Dream eile mo chreach,
Fhuair an laimhseacha' goirt,
Ga 'n ceann am Frisealach gasda, treubhach.
Dream eile, &c.

Clann-Fhionnlaidh Bhraidh-Bharr,
Buidheann ceannsgalach, ard,
'Nuair a ghlaoidhte 'n *adbhans* a' dh' éireadh.
Clann-Fhiunnlaidh, &c.

Mo chreach uile 's mo bhròn,
Na fir ghasd' tha fo leòn,
Clann-Chatain nan sròl bhi dhéis-laimh.
Mo chreach uile, &c.

Chaill sinn Dòmhnull donn, suairc,
O Dhùn Chrompa so shuas,
Mar ri Alasdair ruagh na féile.
Chaill sinn Dòmhnull, &c.

Chaill sinn Raibeart an àigh,
'S cha bu ghealtair e' m blàr
Fear sgathaidh nan cnàmh 's nam féithean.
Chaill sinn Raibeart, &c.

'S ann thuit na rionnagan gasd ;
Bu mhath àluinn an dreach,
Cha bu phàigheadh leinn mairt na'n éirig.
'S ann thuit, &c.

Air thus an latha dol sìos,
Bha gaodh a' cathadh nan sian,
As an adhar bha trian ar léiridh.
Air thus an latha, &c.

Dh' fhàs an talamh cho trom,
Gach fraoch, fearunn a's fonn,
'S nach bu chothrom dhuinn lom an t-sléibhe.
Dh' fhàs an talamh, &c.

Lasair theine nan Gall,
Frasadh pheileir mu 'r ceann,
Mhill sid eireachdas lann 's bu bheud e.
Lasair theine, &c.

Mas fior an dàna g'a cheann,
Gu 'n robh Achan* 'sa chàmp,
Dearg mheirleach nan raud 's nam breugan.
Mas fior an dàna, &c.

'S e sin an Seanalair mòr
Gràin a's mallachd an t-slòigh,
Reic e onoir 'sa chòir air eucoir.
'S e sinn an, &c.

Thionndaidh choileir 'sa chleòc,
Air son an sporain bu mhò,
Rinn sud dolaidh do sheoid rìgh Seumas.
Thionndaidh, &c.

Ach thig cuibhle an fhortain mu 'n cuairt,
Car bho dheas na bho thuath,
'S gheibh ar 'n eas-caraid duais na h-eucoir.
Ach thig cuibhle, &c.

---

* Morair Seoras Moireach.

'S gu 'm bi Uilleam Mac Dheòrs',
Mur chraoibh gun duilleach fo leòn,
Gun fhreamh, gun mheangan, gun mheòirnean géige.
'S gu 'm bi Uilleam, &c.

Gu ma lom bhios do leac,
Gun bhean, gun bhràthair gun mhac,
Gun fhuaim clàrsaich, gun lasair chéire.
Gun ma lom, &c.

Gun sòlas, sonas, no seanns,
Ach dòlas dona mu d' cheann,
Mar bh' air ginealach Chlann na h-Eiphit.
Gun sòlas, sonas, &c.

A's chì sinn fhathasd do cheann,
Dol gun athadh ri crann,
'S eoin an adhair gu teann ga reubadh.
A's chi sinn, &c.

'S bi'dh sinn uile fa-dheòidh,
Araon sean agus òg,
Fo 'n rìgh dhligheach 'ga 'n còir duinn géilleadh.
'S bi'dh sinn, &c.





## ORAN VIII.

DEALACHADH A' PHRIONNSA
RI FIONNGHAL NIC-DHÒMHNUILL.

LE D. B. MAC-LEÒID.

AIR FONN.—" *Eirinn gu bràth.*"

GU cladach a' chuain,
Ri fuar-ghaoth an anmoich,
Thriall Tearlach gun dealradh
Air allaban 'se sgìth ;
Gun reull air a bhroilleach,
No freiceadan a' falbh leis
Ach ainnir nan gòrm-shul
Bu dealbhaiche lìth.
Mar dhaoimean 'san òidhche
Bha mhaighdean fo thùrsa,
'Si cràiteach mu' Thearlach
Bhi fàgail a dhùthcha ;
Bu trom air a h-osna,
'S bu ghoirt deòir a sùilean
'Nuair chunnaic i'n iùbhrach
A' dlùthadh ri tìr.

Bha ghealach a' tearnadh
Thar àirde nan stùc-bheann,
'S gathan gu siùbhlach
Air dlù-thonna 'leum ;
Ach ghrad thug i 'n aire,
'S mar òigh air a ciùradh
Chuir sgàil air a gnùis-ghil
De dhù-neoil nan speur ;

A's dh' fhalaich na reulltan
Iad féin anns a' ghorm-bhrat,
Bha osna na gaoithe
'Trom chaoidh na bha falbh lea,
'S be gearan a' chuain
An àm bualadh ri garbh-chreig :
"Mo léir-chreach an Albainn
'S ann mharbhadh na tréin !"

Sheas Flòraidh a's Tearlach
Air tràigh nan tonn caoir-gheal,
'S bu bhrist-chridheach aog-neulach
'N aogas le cràdh ;
Gun fhacal o 'm bilibh
Ach sileadh gun chaochladh,
'S iad aodann ri aodainn
Air glaodhadh le gràdh !
Ach thainig a' bhirlinn,
'S i 'n ribhinn a thòisich,
Le brist-ghuthan anmhuinn,
Air seanachas gu dòimheach ;
Mar chlàrsach 'sa teudan
Gun ghleusadh gun òrdugh,
Bha reull nam ban òga
Fo dhòrainn 's fo spàirn.

" A Thearlaich mhic Sheumais,
'Ic Sheumais nan cùirtean,
Mo leòn-sa do chrùn 'bhi
Air ùmaidh gun euchd ;
Mo leòn-sa na treun-laoich,
Cha 'n éirich 's cha dùisg iad
A trom-chadal dùint-shuileach,
Udlaidh an éig !

Cha ghlac iad an lann anns
A' chàmp ri uchd nàmhaid,
Cha sgap iad fir Shasuinn
Mar asbhuain 'sna blàraibh,
Cha'n fhaic iad do bhratach,
'S cha ghlac iad air làimh thu ;—
Ni sàile 's am bàs
Bhur fad fhàgail o chéil

" A Thearlaich mhic Sheumais,
Mu dh' fheumas tu triall uainn,
Gu'n coimhid do Thriath thu
Bho fhiaclan nan daoi ;
Gu'n stiùir e an iùbhrach
Thar dlù-thonnan liath-ghlas,
Gu réidh-shligeach, dian-shiùbhlach,
Fior-luath gu tìr !
Gu 'm boillsg anns an òidhch' ort,
Na soillsearan nèamhaidh,
Gu h-iùlmhor ga d' ghiùlan
Gu tùbh anns nach feum thu
'Bhi t' fhògarach brònach,
Fo chòmhdach mar reubalt,
Aig allamharach éitidh,
Neo-spéiseil gun chlì !

" O ! Alba ! tha 'n t-àm aig
Do cheannsa bhi dòrtadh,—
Do Phrionns' uat air fhògradh,
'S do laochraidh 'san uaigh ;
Bi'dh crònan do phìobun
A' sìor-dhiùltadh ceòil dhut,
'S do chlàrsairean rò-mhilis
Dòimheach gach uair :

Bi'dh cruitearan sgiathach
Nam fior-chrannaibh sàmhach,
Cha dòirt iad an ceileir
Am broilleach mo Thearlaich,
Cha dùisg iad na treun-laoich
A dh'eug anns an àraich,
'S cha mhosgail am bàs dhaibh
  Air àirdead am fuaim.

" 'Se chuibhle dhol cearr oirnn
A dh' fhàg sinn san àm so
Fo smàdadh nan Gall
  Ann an calldachd na cùis';
Na 'n robh cothrom na Féinn'
Aig na treun-laoich 'san teanndachd,
Bu roinn-bhiorach lann daibh
  'Cuir nàimhdean an cùil:
Mu'n d' fhaod iad 'bhi shìos
Bhrùchd sian as na speuran,
Gu trom-fhrasach, lom-sgaiteach,
Steall-bhras 'nan eudann,
Fo riasladh a's fiadh-bhuirich
Iargalt nam beur-ghunn';—
Cha d' fhaod na fir ghleusda
  Bhi reubadh le sùrd.

" Ach soraidh, mo Phrionns', leat
A dh' ionnsaidh na h-uaghach,
'S mo bhannachd gach uair leat
  Fhir uasail nan sròl!
Cha slànaich ri'm' aimsir
Mo shearbh-lotan cruaidhe,
'S cha dùisg mi bho smuairean
  Ri duan no ri ceòl:
Bi'dh ùr-luibhean sàmhraidh

A' dàmhs' air an réidhlein,
A's càileachd gach dùil
Mar is dù dhaibh n'an céitean,
Ach domhs' cha 'n eil sòlas
Ach dòrainn a's léireadh,
Gun Tearlach mac Sheumais,
  Mo chéille n'am chòir!"

Ach stad i; 's le 'ròs-bhilibh
Phòg e a' mhaighdean,
A' siabadh gu caoimhneil
  Na deuraibh o 'sùil;—
"Glac sòlas, a Fhlòraidh
Tha òganaich Fhràngach
A dh' éireas neo-ghann leam
  A bhuannachd mo chrùin;
'S théid lasgairean fearg-ghlonnach
Albuinn a' dhùsgadh,
Le'n trusganan balla-bhreac,
'S an armaibh math dùbailt;
Théid cath-thromp nan Garbh-chrìoch
Le borb-sgreud 'sa bhùraich,
'S bi'dh trùpairean ciùirte
  Gun lùgh anns gach cùil!"

Ach dh' fhàg e i caoineadh
Na h-aonar air fàireadh,
A's sheòl e 'sa bhàt' uaip
  A' fàsgadh nan dòrn:
Bha' cliabh air a lionadh
Le iargain a' sgàineadh,
S i airtneulach, ànrach,
  Gun mhàran, gun cheòl;
Laidh fuar-dhealt na h-òidhch'
Air a' mhaighdein ghlain àluinn,

'Sa' h-inntinn gu luaineach
Air chuan mar ri Teàrlach,
Cha 'n fhac i e tuille
Gu 'bhuillean a phàigheadh,
Ach mhiadaich a gràdh dha
Gach là 'bha i beò!



## ORAN IX.

### MORAG.*

LUINNEAG.
Agus hò Mòrag, na hò-rò,
'S na hò-rè-ghealladh.

AM HÒRAG chiatach a chuil dualaich,
Gur h-e do luaidh a th'air m'aire,
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ma dh'imich thu null thar chuan uaine
Gum a luath a thig thu thairis
Agus hò Mhòrag, &c.

'S cùimhnich 'thoir leat pannal ghruagach
'Luaigheas an clò ruadh gu daigheann.
Agus hò Mhòrag, &c.

---

* Chitir anns an eachdraidh mar thainig Mòr mar ainm air a' Phrionns'. *Faic taobh-duilleig* 202.

O cha leiginn thu do'n bhuaile
Ma salaich am buachar t-anart.
Agus hò Mhòrag, &c.

De cha leiginn thu gu cualach
Obair thruaillidh sin nan caileag
Agus hò Mhòrag, &c.

Gur h-ì Mòrag ghrinn mo ghuamag,
Aig am beil an cuailean barr-fhionn.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S gaganach, bachlagach, cuachach,
Ciabhag na gruagaiche glaine.
Agus hò Mhòrag, &c.

Do chùl peucach sìos na dhualaibh;
Dhalladh e uaislean le 'lainnir :
Agus hò Mhòrag, &c.

Sìos na fheòirneanaibh mu d' ghuaillean,
Leadan cuachagach na h-ainnir :
Agus hò Mhòrag, &c.

Do chùl peurlach, òr-bhui, luachach,
Timchioll do chluasan 'na chlannaibh.
Agus hò Mhòrag, &c.

A, Mhòrag ! gu'm beil do chuailean
Ormsa na bhuaireadh gun sgainnir.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ge nach iarr mi thu ri d' phùsadh,
Gu'm b' e mo rùn a bhi mar ruit.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ma thig thu rìthist am lùbaibh,
'S e 'n t-eug a rùin ni ar sgaradh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Leanaidh ma cho dlù ri d' shàilean,
Sa ni bairneach ri sgeir mhara.
Agus hò Mhòrag, &c.

Shiubhail mi cian leat air m' eòlas,
Agus spailp do'n stroichd thar m' ain-eol.
Agus hò Mhòrag, &c.

Gu leanainn thu feadh an t-saoghail,
Ach thusa ghaoil theachd am fharraid.
Agus hò Mhòrag, &c.

Gu'n chuireadh air mhisg le d' ghaol mi;
'S mear aotrom a ghaoir ta m' bhallaibh.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S a Mhòrag ga'm beil a ghruaidh chiatach;
'S glan a fiaradh thar do mhala.
Agus hò Mhòrag, &c.

Do shùil shuilbhear, shochdrach, mhòdhar,
Mhireagach, chòmhnart, 's i meallach.
Agus hò Mhòrag, &c.

Deud cailce, shasda, na rìbhinn,
Snaite mar dhìsn' air a' ghearradh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Maighdean bhòidheach, nam bos caoine,
'S ìad cho maoth ri cloidh na h-eala.
Agus hò Mhòrag, &c.

Cìochan leuganach nan gucag,
'S fàileadh a *mhusca* d'a h-anail.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ioma òigear a ghabh tlachd dhiot,
Eadar Arcamh agus Manuinn.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ioma leannan a th' aig Mòraig,
Eidir Mor-thìr agus Aruinn.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ioma gaisgeach de Ghàel,
Nach obadh le m' ghràdh-sa tarrainn :
Agus hò Mhòrag, &c.

A rachadh le sgiath, 's le clàidheamh,
Air bheag sgàth gu bial nan *cannon :*
Agus hò Mhòrag, &c.

Chunnardaicheadh dol 'nan òrdaibh,
Thoirt do chòrach, 'mach a dh' ain-deoin.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S iomadh àrmunn làsdail, treubhach,
Ann an Dunéideann, am barail,
Agus hò Mhòrag, &c.

Na faiceadh iad gnè do dhuais ort,
Dheanadh tarrainn suas ri d' charraid.
Agus hò Mhòrag, &c.

Mo chinnt' gun dheanadh leat éridh,
Do Chaiptin fein Mac-'Ic-Ailein :
Agus hò Mhòrag, &c.

Gu'n theann e roi' ro chàch riut,
'S ni e fàst e, ach thig thairis :
Agus hò Mhòrag, &c.

Gach duine, tha 'n Uibhist a Mùideart,
'S an Arasaig dhù-ghorm a bharraich ;
Agus hò Mhòrag, &c.

An Cana, an Eige, 's am Moror ;
Reiseamaid chorr ud shiol Ailein !
Agus hò Mhòrag, &c.

'N am Alasdair,* is Mhontròis',
Gu 'm ba bhòchdain iad air Ghallaibh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Gun d' fhairich là Inbher-Lòchai,
Co bu stròicich ann le lannaibh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Am Peairt, an Chill-Saoidh, 's an Allt-éireann,
Dh' fhag iad reubalaich gun anam,
Agus hò Mhòrag, &c.

Alasdair mor Ghlinne-Comhann,
'S bragaid coimheach Ghlinne-garadh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Mar sin is an t-àrmunn Sléibhteach,
Ge d' a tha e-féin 'na leanamh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Dh'éiridh leat a nall o'n Rùdha,
Anntrum lù-chleasach nan seang-each.
Agus hò Mhòrag, &c.

---

* Alasdair Mac Cholla Chiotaich.

Dhruideadh, na Gàëil gu léir riut,
Ge b' e dh'éiridh leat no dh'fhanadh.
Agus hò Mhòrag, &c.

Shuath, deich mìle dhiu air clé-dhuibh,
An cogadh Rìgh Séurlas nach maireann.
Agus hò Mhòrag, &c.

'S ioma clò air 'n tug iad caitean,
Eadar Cat-taobh, agus Anuinn.
Agus hò Mhòrag, &c.

Bha càch 'diulta' teachd a luagh dhuibh,
'S chruinnich iad-san sluagh am pannail,
Agus hò Mhòrag, &c.

A rì! bu mhath 's an luagh-làmh iad,
'Nuair a thàirneadh iad na lannan!
Agus hò Mhòrag, &c.

H-uile clò a luaigh iad riabh dhuibh,
Dh'fhag iad e gu ciatach daigheann:
Agus hò Mhòrag, &c.

Teann, tiugh, daigheann, fite, luaite,
Daite ruadh, air thuar na fala.
Agus hò Mhòrag, &c.

Greas thairis le d' mhnathan luaighe,
'S théid na gruagaichean-sa mar riu.





## ORAN X.

DO MHORAIR MAC-SHIMIDH CEANN-CINNIDH NAM FRISEALACH, A DHI-CHEANNADH ANN AN SASUINN.*

LEIS A' BHARD CHEUDNA.

AIR FONN—" *Hap me with thy Petticoat.*"

'S LIONMHOR blanc a th' againne
  Am Breatuinn suas ri lionadh,
Neach deantair gun ghnìomh chlàidhean,
  Gu ceart gu bràch a sgrìobhadh ;
Gur h-ann diù ar n-àilleagan,
  Ard àimunn sin na rìoghachd ;
Mac-Simidh mòr a bhàsaicheadh,
  Le Pàrlamaid na mi-rùin.

Mo chion an t-ùrla bhlà-mhaiseach,
  Bha cruaidh a's tlàth 's na tioman ;
Air réir 's mar bhiodh an t-aobhar ann,
  Bu stàillinn bu phriomh mhéin dut :
Bu bhras ri uchd do nàmhad thu,
  'Nuair thàirnnte na lainn lìobhta ;
Bu bhàigheil caoin ri d' chàirdean thu,
  Gun àrdan ach an-ìosal.

* Chuireadh Mac Shimidh gu bàs sa mhìos Mhàirt 1747. Bha e cho lag le aois is gu'm b'éigin da còmhnadh dithis fhaotainn mu'n do dhirich e an sgàlan-casgairt. Bha e 'g amharc mar nach biodh fiamh sam bith air roi 'n bàs. Dh'fheuch e faobhar na tuaighe le mheòirean, agus thuirt e gu'm bu dòigh leis gun robh i air deagh ghleusadh air son a' gnothach, an deigh sin chuir e a lamh na phoc agus thug e mach deich *genidhean* a thug e do'n fhear-chasgraidh, agus dh'iarr e air obair a dheanamh gu neo-sgàthach, misneachail agus a bhi cùimseach ; amaisgeil, gu'm biodh e ro-dhiùmbach air na'm beubanaicheadh e a ghuailean leis an tuaigh, an sin lùb se eféin sìos air an ealaig, agus chuir am fear-casgraidh an ceann deth le aon bhuille !

Bu bheartach an taigh stòrais sin,
De ghliocas còrr bha prìseil;
So sgar tuagh an rògaire,
O'n choluinn chòir bha rìoghal :
Braon bu lugh de thròcaireachd,
A dh'òrduich Dia na fìrinn
Cha n-eil an uchd an fheòladair,
Mac-Dheòrs sa ris an strìopaich.

O bhalaich sin Dhun-bealaich ud !
Searbh shaileir nan cam dhiùidean,
Gu 'n stùr thu 'n reulla-lainnearach,
F'a thuath bu bharand iùil duinn;
Ma gheibh thusa mathanas,
'Na d' pheaca-brath gu'n sgiùrsadh,
'S cinnteach leam gun shàbhaladh,
Do làn dearbh-bhràthair Iùdas.

T-fhìor mhaighistear cliù-thoilteannach,
Le foill gu 'n d' rinn thu phògadh,
Gu smăl chuir air na foinealaibh,
An daoimon sin dheagh Lobhat :
Och ! 's Iudasach an t-sloitearachd,
A rinn thu air bhrìob òir oirn !
Gur h-ioma' neach a dh' fhoineicheas—
" Co 'n troiteir rinn an dò-bheirt?"

O Leug nam buadhan soilleire !
Fhìor cheann-iùil gach deagh sheanchais !
Bu lìonmhor cuibhil ghoireasach,
Chinn sgoinneil ann a t'eanachainn :
Ri cogadh bha thu misneachail,
Deagh-ghibteannach àrd-mheanmnach ;
An sìth bu treòrach gliocas dut;
'S b' fhior phiseachail do leanbhain.

Fior mhire geal na cruaghach thu,
'S a chruadal nach d' rinn lùbadh;
Gun dad de mheasgadh truaillidh,
Na d' mhéin uasail deas na fùirneis;
Bu cho sean do bhualadhs',
Agus suaicheantas do chùinnidh,
'S nach Criodaidhean chuir tuairgneadh ort,
Ach sluagh sin *Bhelsibùba.*

O Reulla geal na cùirtealachd!
Chinn lan do shùrd garg rìoghail;
Thug gràdh do'n Tearlach Stiùbhartach,
'S bha dùrachdach d' a shìnnsir;
Gu 'n thuit thu a d' mhartoir cùramach,
A's leth a' chrùin 's do rìoghachd:
'S t-anam glan air ùmhlachadh,
Thug thu do Dhia na fìrinn.

Gur grinn am bàs ri 'n d'fhuirich thu,
'S a dh fhuilig thu gu ciatach;
Gur mòr na gibhtean bunailteach,
Sèamh, furasach, thug Dhia dhut,
'Nuair liubhair thu gu furanach,
Do chorp a ghuin 'sa riasladh;
Le d' chreideamh daigheann, curaideach,
Do mhuineal do na biastan.

Och, och! na leoghain thréibheach sin!
'S na spioraid threuna, chruaghach,
'Nach bogaich bàs gu eugcoir iad;
Croich geuragan, no tuaghan;
Och 's glòrmhor, glan, ard éibhneasach!
'N ais-éirigh san là-luain sin,
'S Deòrsaich 's crith le déisinn orr',
A réicill as na h-uaighean.

'S lionmhor caochan cubhraidh mear,
'S bras shiublachain na t-fhion-fhuil,
Nach ruig mi leas bhi 'g ùrachadh,
Sgrìobh ùghdair siòs do fhriamhach ;
Fuil Stiùbhartach a chrùin ud,
Air a dùbladh na d' chorp prìseil ;
'S gach fuil a 's uaisle flùranan,
Gu léir 's fiù 's an rìoghachd.

Gur barail a measg mhucairean
Nach eil biadh mhuc 's an t-saoghal,
A dh'fhàgas cho lom-luchdmhor iad,
'S cho sultmhor ri feòil dhaoine :
Tha Deòrs a 's a chuid uirceanan,
An déis na mhurt e dh'uaislean,*
An muineil cho garbh sturranda,
'S gur gann is urra' tuagh annt'.

Tha sgairteachd glaodhaich diodhaltais,
Ard dlù, mar bha fuil Abel,
O chreuchd nam Martoir cliùiteach ud,
Thig gort, 's sgiùrs, 's plàigh oirbh ;
Air gach ball do 'n t-*iuiri* ud,
A shuidh an cùirt d'an dìteadh ;
Gach fianais fheallsa dhùbailte,
Gu sgiursar e trì-filte.

* Chaidh mu thuaram ceithir fichead fear de na h-uaislean a bh' ann an cogadh Thearlaich a ghlacadh tacan an deigh blàr Chuil-Fhodair agus an cur gu dìth ann an Sasuinn ; B'iad na h-urrachan a b' airde dhiù sin Iarla Chillmarnoc, Iarla Chrompa agus Morair Bhaile-Morino. Chum a nochdadh do'n leughadair cho cruaidh bhruideil sa chaidh buntain ris na h-uaislean sin cuiridh mi sìos an so a' bhinn bàis a thug ard mhorair-dearg Shasuinn a mach 'nan aghaidh :—" Is e breathanas an lagha, agus a tha 'n " t-ard-mhòd so a luthachadh mar dhioladh, gu'm bi sibhsa Uilleam " Iarla Chill-Màrnoc, Seòras Iarla Chrompa agus Art Morair " Bhaile-Morino, gach duine agaibh air bhur pilleadh air ais do " phriosan an Tùir as an tàinig sibh ; agus ás an àite sin feumaidh " sibh a bhi air bhur giulain gu ionad a' cheusaidh, agus a bhi air " bhur crochadh air mhuineal, ach cha bhi gus am bi sibh " màrbh, oir feumaidh sibh a bhi air bhur gearradh sìos màrbh : " an sin feumaidh bhur n-innidh a bhi air a thoirt asaibh ! agus

O ! 's garbh a dhialar fàst so,
Air amhaichean nan *reubal*,
'Nuair thig am Prionnsa flathachas,
'S fearg chathanach na eudann ;
Le faobhar a lainn crathanaich,
Gu sgathar sìos gu feur iad ;
Bi'dh croich, is tein' is claidheamh ribh,
Gun fhaighidinn d' ar ceusadh.

Căr deas do 'n chuibhle bhàmhoir-so,
'S na fuilig àr do Crìosdaidh ;
Thoir as an Eiphid sglàmhaich sinn,
Gu fonn Chanàan prìseil ;
Air neo, sgrios rìgh Pharo so,
Le claidheamh, plàigh, a's griosach ;
'S cuir Maois a's armailt thàbhachdach,
Thoirt bàirlinn d' a bheir cìs deth.

Tha sinne déis ar sàrachaidh,
Ar nàraich' 's mòran sgìos oirn ;
An dràbhag a ta màireann d' inn,
Air feadh nan càrn air sìothladh ;
Le mheud 's tha dh'fhìamh ro'r nàimhdibh oirn,
'G ar sealg a ghnà 's na h-ìnnsean :
Gu 'n d' rinn iad tràillean grannda dhìnn.
O ! Thearlaìch fair reliobha.

---

" a bhi air a losgadh roi làthair bhur gnùis, an sin feumaidh 'ur " cinn a bhi air an sgaradh o 'ur cuirp agus a bhi air an roinn " 'nan ceithir ceathraidhean ; chum an deighe sin gun dean an rìgh " ribh mar chi e iomchuidh. Agus gun robh an Dia uile-cumhachd- " ach tròcaireach do bhur n'anmanan !" Dh'fhuilig Iarla Chill-Marnoc, agus Morair Bhaile-Morino am bàs do réir na binne oillteil so, ach fhuair Iarla Chrompa mathanas a' chrùin. Bha Ban-Iarla Chrompa torrach san àm 'san tugadh binn a còmpanaich a mach agus bha i ann an teanndach cho mòr is nach robh i tiormachadh sùil a latha no dh'òidhche, agus 'nuair a rugadh an leanabh a bh' air a giùlan (Agusta) bha dealbh tuagh-chasraidh air cùl a muineil, a thaobh an 'uabhais a bh' air a' mhnaoidh uasail chur ro'n bhàs oillteile a bhasa cuir air na h-uaislean Albanach a dh'éirich le Tearlach. Bha Agusta pòsta ri Sir Uilleam Moireach, Uchd-oir-thire. Bha dealbh na tuaghe r'a fhaicinn air a muineal cho fad 's bu beò i cho nadurrach 's ged a bhiodh i air a tarrainn le fior dhealbhadair.



## ORAN XI.

### A RINNEADH SA' BHLIADHNA 1746.

LEIS A' BHARD CHEUDNA.

AIR FONN.—" *Let history record.*"

'S FUAR fearrshionnach gach lò,
Gach òidhche dorcha, doinnionach ;
'S tùrsach donn gach lò,
Mortaidh trom le ceò :
Ach mosglaibh suas a shlòigh.
'S ar n' airsteal trũsaibh chum an cairsteal',
'S carstaibh uaibh ar bròn :
Tha léig ri muir 's ri spéir,
Ri bhi aig *Æolus*, 's aig *Neptun*,
'S thig gach tlachd na déigh.

Thig soirionn leis an Rìgh
Teichidh sneachd is éireadh uainn
Fògrar dòireann shian,
Thig sòlas, falbhaidh pian
Gach seòrsa de gach fìon,
Thig o'n Fhraìng na thunaichean ;
'S gu caisg sinn uil' ar n-ìot :
Gheibh sinn tuil' d' ar miann,
'S m'ar nàimhdean dh' fhàg sin uireasach,
S' dlù chuireas sinn ar lìon,

O sheanachainean nan Clann,
Suas deanaibh eachdraidh éifeachdach !
O sheanachainean 's an àm,
Glacaibh dubh a's peann !
So a' bliadhna chòrr,
'San tig a' ghrian le meò-bhlàs blathor
Le gathan chiatach òir :
Bi'dh driùchd air bharr an fheòir,
Bain' is mil gun luach, gun mhargadh,
Airgead agus òr.

Na gabhaibh sìth o Dheòrs',
Le 'r dòchas neartmhor, fìrinneach ;
Creideibh dìan 's a chòir,
Gu 'n tig *relibh* ni's leòir;
Na biodh ar dòchas fann.
Gur h-ann a réir mar chuireas sibh,
A bhios ar buinig ann :
O fuirichibh a Chlann,
'S chì sibh 'ur n-uil' uireasbhuidh,
D'a bhuinig le cruathas lann !

Ciod e do chearts' air crùn,
Ach adhairceach bhi sparradh ort ?
'S co sean ri d' chòir o thùs,
Brìos òr-cheaird bha'n *Renfriù* :
Ach bha aon-faileis ann,
De thrustur de dh' *achd* pàrlamaid,
A dh' fhoil an crùn ma d' cheann :
Ach tog so leat 'na d' sgéith ;
An t-Uilleam rinn an t-*achds*' dhut,
Gu 'm b' ea-coireach e-féin.

Dean aithre thùrsach gheur,
'S grad thoir air ais na th' agad uat ;
Dean aithre ghuineach 's géill,
'S le bròim bruic toilich t'fheum :
Cum agad do chuid féin,
'S leig uat còir an atharraich,
Gun chlaidheamh gun dad sreup ;
Dia, daoine', is nàdur treun,
Bi'dh ann a léig mu'n òighr',
Thoirt dachaigh, choibhris ceart a threud.

Craobh-sheanchais teaghlaich rìgh,
Na h-iocharain bi'dh eòlach uimp' ;
Craobh-sheanchais teaghlaich rìgh,
Bi'dh *map* dh'i 'n iomadh tìr ;
'S ma chuirear car am bidh toinn,
'S an t-snàithean dhireach òighreachdail,
Gu 'n toir fainear an fhoill ;
Ach gairmidh Dia le sgoinn,
Chum an ionaid dhleasanaich,
Ceart oighre deas an loinn.

Cha n-eil an leith-sgeul ann,
Ach saobhadh fann mi-dhiongmhalta ;
'S i 'n eugcoir shoiller th' ann,
Do neach a bheirte dall :
Ma 's creideamh an aon chùis,
Chionn nach d' fhuair e oideachd,
Anns an teagasg a rinn Lùth ;*
O ma 'm b' e sin an càs !
Cuim na chuir sibh shì-seanair,
Cho mi-rùineach gu bàs ?

---

* Martin Luthar.

Cha n-eil ar goal d'ar rìgh,
Ach mar air an t-siùrsaich choitcheannta;
'S cuglach staid ar Rìgh,
Cuairt thoirt d'a 's bhi sgìth :
Gu 'n d'fhogair sibh e rìst'
Le'r n-iomluas sliochd a' mhartoir sin,
Le as-caoineachd ar crì;
'S na dheigh sin gun tug oghachan,
Do dh' Anna crùn a sinnsearachd,
Gu 'n phuinseinich sibh luath.

O 's caol na teud a Dheors' !
Air na shéinn thu gu trì rìoghachdan ;
Gur mealta an t-*achd* le 'n chleòc,
Iad thusa, 'na d' rìgh oirnn ;
Tha leth-cheud pears' ìs còrr,
Is faigse fuil is tagraidhean,
Na thusa sa'n Roinn-eòrp;
Bu leath-oireach lag, cam,
Am miar boireann o na bhuineadh tu,
B' fhior iomallach 'sa chrann.

O 'n culluch sin Rìgh Deòrs',
Mac na craine Gearmailtich !
'S e chàirdeas rinn 's a dhàimh,
Gaol fithich air a' chnàimh ;
Gu 'n d'fheann e sinn o'r béin;
Ghlac a's chreach an cealgaire,
'S gu 'n mhàrbh e sinn gu léir ;
Na daoine cha leis féin,
'S ann uime sin gur coma leis,
Go d' phronnamaid a chéil'.

An leanabh nach leis féin,
Ge d' dheanta da leath chothrom dheth,

Cha tiomaichd e le phéin ;
A chrì' gun tlŭs, gun deur :
'S amhuil sin mar tha,
Ge d' chuirt' a h-uile Breatuinneach,
Gun mhéin, gun chead gu bàs ;
O nach leis féin am pàist,
Cha ghluaist' a neach nach b'athair dha,
Gu fàbhar na gu bàigh.

Greos ort a Sheumais chaoimh,
'S tu 's rìgh 's is a athair talmhai' dhuinn
Fo'n adhar nèamha naomh' ;
Gabh tlŭs ri d' chlainn 's bi caoin :
'S o 's leat féin a chlann,
Cuir casg air croìch 's air geuragan,
Tha reubadh dhinn nan ceann ;
'S cuir do threud fo lann ;
'S na leig a bhi d' ar geur-leanmhuinn,
Feadh garbhlaich, sléibh, a's bheann.

Mo chionsa Seurlas ruadh,
Ceart oighr' an fhior rìgh dhleasannaich ;
Chad toir sinn dutsa fuath,
Gus 'n cuirear sinn 'san uaigh ;
Cha dean croich no tuagh,
Glacaireachd, no creachannan,
Gu bràch ar stracadh uat ;
Tha 'n dig ud ceangailt shìos,
An caigeann ris gach annam dhinn,
Cho daigheann ri Beinn-shiant'.

Och ! a Rìgh nan dùl,
Ne leigs' neart a ghnà thar cheart ;
Ach aon Dia 'ta d' thriùir,
'S ann dut is léir gach cùis !

Tog dhinn a mhuc s'a cùingh,
'S a h-àl breac, brothach, uirceanach,
Le'n cuid chrom-shoc thar tuinn;
'S cart gu glan *White-hall*,
Air chinn an teughlaich rìoghail sin,
Bha finnsir ann an tàmh!

☞ Rinn Mac Mhaighstear Alasdair an t-òran so agus an dà òrau a leannas an deigh latha Chuil-Fhodair air dha fein agus d'a bhràthair, Aongas beag mac Mhaighistear Alasdair a bhi ga'm falach ann an còsan chreag Cheann-loch nan uamh.



## ORAN XII.

### MAR GU'M B'ANN EADAR AM PRIONNSA AGUS NA GAIDHEIL.

LEIS A BHARD CHEUDNA.

AIR FONN—"*Good night, an' joy be wi' you a'.*"

AM PRIONNSA.

MILE marbhaisg air an t-saoghal,
'S carach baoghalach a dhàil;
Cuibhl' an fhortain oirn' air caochla,
Cha do chleachd sinn moim ro' chàch;
Tha sinn a nis' air ar sgaoileadh,
Air feadh ghleann, a's fhraoch-beann àrd;
Ach tionailidh sinn fòs ar daoine,
'Nuair a dh' fhaodas sinn gu blàr.

Misneach mhath a mhuinntir ghaolach,
  'S gabhaidh Dia dhuinn daonnan càs;
Cuiribh dòchas daigheann, faoilteach,
  Anns an aon Tì ni dhuinn stà :
'S buanaichibh go rìoghail, aorach,
  Traisgeach, ùirneach, caoineach, blà;
'S bithidh dìleas chàch a chéile,
  'S duinear suas ar creuchdan bàis.

Ach 's feadar dhomhs' a nis' bhi falbh uaibh,
  A Ghàëlabh calma mo ghràidh :
Bu mhòr m' earbsa' as ar fònadh,
  Ge do dh' fhònadh dhuinn 's an àr,
'S iomad ana-cothrom a choinnich
  Sinn, 's an choinnidh bha gun àgh :
Ach gabhaidh mis' a nis' mo chead dhibh,
  Uine bheag : ach thig mi tràth.

Leasaichidh mi fôs ar callsa,
  'Churaidhnean gun fheall, gun sgàth;
A dhìlse, dhliodhach, rìoghail, threuna,
  A dheanadh euchd ri uchd nam blâr :
'S cinn a's coluinn chuir o chéile,
  Sinn', 's sibh-féin a sgaradh fàs;
Ach togaibh suas ar misneach gleusda,
  'S cuiream féin r' ar creuchdan plàsd.

NA GAEIL.

A Mhuire sinn ta air ar ceusadh!
  Air dhì céille, sinn gun chàil :
Tearlach Stiùbhart Mac Rìgh Sèumas,
  A bhi na éigin anns gach càs :
Gur h-e sin a rinn ar léireadh,
  Gur h-e's féudar dh'a gu'm fàg :
Sinn na dhéigh gun airm, gun éideadh,
  Falbh 'n àinm Dhé; ach thig a ghràidh.

Ar mìle beanachd na d' dhéigh,
  'S Dia do d' ghleigheadh anns gach àit' :
Muir a's tìr a bhi cho réidh dhut :
  M' ùrnaigh gheur leat féin os n-àird ;
'S ge do sgăr mio-fhortan deurach
  Sinn o chéile, 's ceum ro'n bhàs :
Ach soraidh leat a mhic Rìgh Seumas,
  Shùigh mo chéille thig gun chàird.

Chaill sinn ar stùir, 's ar buill-bhairte ;
  Thugadh uainn ar n-acair-bàis :
Chaill sin ar cùmpaisd 's ar cairtean,
  Ar reill-iùil 's ar beachd gach là:
Tha ar cuirp gun chinn, gun chasan,
  Sinn mar charcaisich gun stà :
Ach gabh thus' a ghràidh do t'astar,
  Dean gleas tapaidh 's thig gun dail.

AM PRIONNSA.

Beannachd gu léir le Clann-Dòmhnuill,
  Sibh a dh' fhoirinn orm 'n-am' chàs,
Eidir eileanan, a's mhòr-thir,
  Lean sibh deònach, rium gach trà :
'S iomadh beinn, is muir, is mòinteach,
  A shiubhail sinn air chòrsa bàis ;
Ach theasraig Dia sinn air fuar-fhòirneart,
  Nan con sròn-ghaoth' 'bha ri 'r sàil.

Sibh a rinn fo làimh an Trionaid,
  Mis' a dhìon o mhi-rùin chàich :
Mo dhearg nàimhdean neartmhor, lìonmhor,
  Chuir a lion feadh ghleann a's àrd.
A mhead 's a thaisbean sibh d' ar dìlseachd,
  'S còir nach dìch'nich gu mi bràch ;
A bharr, gur sibh is luaithe shìn rium,
  Toic air tìr 's an talamh ard.

### NA GAEIL.

Ochan ! ochan ! cruaidh an dearmad,
  Bhi 'g ar tearbadh uat gu'n bhàs
B'e 'n fhoir éibhinneachd, 's am beartas,
  Bhi d' a t'fhaicinn gach aon là :
Bi'dh ar rŭisg lan tìm a' frasadh ;
  Ar cridh' lag-chùiseach gun chàil,
Gu 'm pill thus' a rìst air tais oirn.
  Beannachd leat le neart ar gràidh.

### AM PRIONNSA.

O ! tiormaichidh-sa suas ar sùilean,
  'Chomuinn rùnaich 'fuair ar cràdh,
Bi'dh sibh fàs, maoineach, mùirneach,
  'N 'ur gàrd dùbailt' mu *White-hall*,
'Nuair a bhi's an *reabal* lùbach,
  Ri bog chrùban feadh nan càrn,
Gu 'm bi sìbhs' an caithream cùirte,
  Lsadail, lù-chleasach, làn-àigh.





## ORAN XIII.

### AM BREACAN UALLACH.

LEIS A' BHARD CHEUDNA.

LUINNEAG.

Hè 'n clò-dubh,
Hò 'n clò-dubh,
Hè 'n clò-dubh,
B'fhearr am breacan.

B' FHEARR leam breacan uallach,
Mu' m ghuaillean, 's a chuir fa m' achlais,
Na ge do gheibhinn còta,
De 'n chlò is fearr thig á Sasgunn.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Mo laochan féin an t-éideadh,
A dh' fheumadh an crios da ghlasadh,
Cuachanach an éileidh,
Deis éiridh gu dol air astar.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Eileadh cruinn nan cuachan,
Gur buadhach an t-earradh gaisgeich;
Shiùbhlainn leat na fuarain,
Feadh fhuar-bheann, 's bu ghasd' air faich thu.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Fìr chulaidh an t-saighdear,
'S neo-ghloiceil ri uchd na caismeachd;
'S ciatach 's an *adbhans* thu,
Fo shranntraich nam pìob 's nam bratach.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Cha mhios' anns an dol sìos thu,
'Nuair sgriobar á dhuille claiseach;
Fìor earradh na ruaige,
Gu luathas a chur anns na casan!
Hè 'n clò-dubh, &c.

Bu mhath gu sealg an fhéidh thu,
'N àm éridh do 'n gréin air creachunn;
'S dh' fhalbhainn leat gu lòghar,
Di-dòmhnaich a dol do'n chlachan.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Laidhinn leat gu cearbail,
'S mar earbaig gu 'm briosgainn grad leat,
Na b' ullamh air m' armachd,
Na dearganach 's mosgaid ghlagach.
Hè 'n clò-dubh, &c.

'N àm coillich a bhi dùrdan,
Air stùcan am madainn dhealta.
Ba ghasda t'fheum 's a chùis sin,
Seach mùtan de thrustar casaig.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Shiubhlainn leat a phòsadh,
'S bharr feòrnean cha fhrosainn dealta;
B' i sid an t-sunach bhòidheach,
An òg-bhean bha mòran tlachd dh'i.
Hè 'n clò-dubh, &c.

B' aigeanteach 's a' choill' thu,
D'a m' choireadh le d' bhlàthas 's le t-fhasgath.
O chathadh, is o chrìon-chur,
Gu 'n dionadh tu mi ri frasachd.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Air t-uachdar gur sgiamhach,
A laidheadh a' sgiath air a breacadh ;
'S claidheamh air chrios ciatach,
Air fhiaradh os ceann do phleatan.
Hè 'n clò-dubh, &c.

'S deas a thigeadh cuilbhear,
Gu suilbheara leat fo 'n asgail ;
'S a dh' ain-deoin uisg' a's urchaid,
Na tuillbheum gu 'm biodh ar fasgath.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Bu mhath anns an òidhch' thu,
Mo loinn thu mar aodach-leapa :
B' fhearr leam na 'm brat lìn thu,
Is prìseile thig á Sasuinn.
Hè 'n clò-dubh, &c.

S' boganta, grinn, bòidheach,
Air banais a's air mòd am breacan ;
Suas an t-eileadh-sguaibe.
'S dealg-guaille a cuir air fasdaidh.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Bu mhath an là 's an òidhch' thu,
Bha loinn ort am beinn 's an cladach,
Bu mhath am feachd 's an sìth thu :
Cha rìgh am fear a chuir ás dut.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Shaoil leis gun do mhaolaich, so
Faobhar nan Gàël tapaidh,
Ach 's ann a chuir e géir orr',
Ni 's beurra no deud na h-ealtainn :
Hè 'n clò-dubh, &c.

Dh' fhag e iad làn mì-ruin,
Cho ciocrasach ri coin acrach ;
'S cha chaisg deoch an ìotadh,
Ge b' fhìon i, ach fìr fhuil Shauinn.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Ged spìon sibh an crìdh' asainn,
'S ar broillichean sìos a shracadh,
Cha toir sibh asainn Tearlach,
Gu bràth gus an téid ar tacadh.
Hè 'n clò-dubh, &c.

R' ar n-anam tha e fuaighte,
Teann, luaighte cho cruaidh ri glasan ;
'S uainn cha 'n fhaodar fhuasgladh,
Gu 'm buainear am fear ud asainn.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Ge d' chuir sibh oirne buarach,
Thiugh, luaighte, gu 'r falbh a bhacadh,
Ruithidh sinn cho luath',
'S na 's buaine na féidh a' ghlasraidh.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Tha sinn 's an t-sean nàdur,
A bhà sinn roimh am an *achda ;*
Am pearsachun 's an inntinn,
'S 'n ar rìoghalachd cha téid lagadh.
Hè 'n clò-dubh, &c.

'S i 'n fhuil bha 'n cuisl' ar sinnsir,
'S an innsginn a bha 'n an aigne,
A dh' fhagadh dhuinn' mar dhìleab,
Bhi rioghail,—O! sin ar paidir.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Mallachd air gach seòrsa,
Nach deònaicheadh fòs dol leat-sa,
Co dhiù bhiodh aca còmhdach,
No còmhruiste lòm gu 'n chraiceann.
Hè 'n clò-dubh, &c.

Mo chion an t-òg fearragha,
Thar fairge chaidh uainn air astar :
Dùrachd blà do dhùthcha,
'S an ùrnaigh gu lean do phearsa.
Hè 'n clò-dubh, &c.

'S ge d' fhuair sibh lamh-an-uachdar,
Aon uair oir'n le seòrsa tapaig,
An *donus* blàr ri bheò-sa,
Ni feòladair tuille tapaidh.
Hè 'n clò-dubh, &c.



## ORAN XIV.

### ORAN AILEIN.

LUINNEAG.
Hùg ò ho-rì ho hoireannan,
Hug ò ho-ri 's na hì ri hù ò,
Hithill ù hòg oireannan,
Hù o ho ri hòg oireannan!

AILEIN, Ailein, is fad an cadal,
Tha'n uiseag a' gairm 's an là 'glasadh,
Grian a'g èiridh air an leacainn,
'S fada bhuam fhìn luchd nam breacan.
Hug o ho-ri, &c.

Ailein duinn gabh sgoinn 's bi g' éiridh,
Tionail do chlann, cùimhnich t-fheum orr.
Bi'dh Alba mhor fo bhinn bhéisdean,
Mar a dion a muinntir féin i.
Hug o ho-ri, &c.

Bheir iad Mòrag* mhìn air éigin,
'S eagal leam gu'n dean i géilleadh,
'S gu'm bi sliochd gun an còir féin ac.'
De Bhreatann mhòr no de dh-Eirinn.
Hug o ho-ri, &c.

'Mhòrag na'm faicinn t-fhear-ceusaidh,†
Ge b' ann air càbhsair Dhùn-Eideann,
Thàirginn na lainn chaola, gheura,
'S dh-fhagainn fhìn e màrbh gun éiridh.
Hug o ho-ri, &c.

* Prince Charles. † The Duke of Cumberland.



## ORAN XV.

### AN AGHAIDH AN EIDIDH GHALLDA.

LE IAIN MAC CODRUM.

THA mi cràiteach tinn,
'S tha mi sgìth làn dochair;
Ceangal air mo bhuill,
Cha deann mi ceum coiseachd;
Mallachd air an rìgh
Thug am breacan dhinn,
Guidheam air beul-sìos!
On a shìn e'n t-osan
Ged tha 'n stocain fada
'Se na chochall farsuinn
B'annsa 'n t-osan gearr
'Nach biodh réis on t-sàil 's o'n ghartan.

Dh' orduich thu ar còt'
Bhi na sheòrsa casaig,
Luthaig thu ar brògan;
'Bhi leòn ar casan,
Mheudaich thu ar cìs,
'S lùghdaich thu ar ni,
Dh' fhàg thu sinn gun phrìs,
Cha'n-eil dìreadh againn,
Thug thu dhuinn a' bhriogais
Theannaich thu ar n' easgaid
B'annsa 'm breacan sgaoilte,
Aodach aotrom, sgiobalt.

'S olc, a' chulaidh òidhche
Bhi 'n luib na casaig
Cha'n fhaigh sinn căs a shìneadh
'S cha'n fhaigh sinn cadal
B' fhearr an sòlas inntinn,
Na deich slatan aon-fhilt
Chuireadh sinn 'san éile
'Nàm éiridh sa' mhadainn,
Sud an t-aodach dreachmhor
'Chumadh gaoth as fras uainn
Mallachd an da shaoghail
Do'n aon a' chuir as e !

Cha 'n eil culaidh shàmhraidh,
'S fearr na'm breacan
Tha e aotrom fonnmhor
An àm an t-sneachda,
Bha e greis mar chòmhdach
Aig na gaisgeich lòghmhor
'S acaineach an còmhradh
O' nach eil e aca ;
Culaidh bha cur fasgaith,
Air gach Gàël gasta,
Ri ! bu mhòr am beud
Le bleid a chuir á fasan.

Cha'n fhaca tu mac màthar,
Air sràid no faiche,
'S deise na mac Gàëil
Bu shàr-mhath pearsa
Breacan air de'n fhéileadh,
'S claidheamh air chul sgéithe
Le dhagachan cho gleusta
'S nach éisd iad sradag

Sgiath air guala ghaisgeich
Cuilbhear caol fo achlais,
Cha'n eil Gall san t-saoghal
Nach caochladh ri fhaicinn.

'S math thig bonaid ghorm,
Air chul borb a chogaidh
Cota-gearr a's féileadh
'S na sleisdean nochta,
Dol an lathair cruadail
Gu fuilteach neimh-bhuailteach,
A' liodairt nam fear ruadha
Bhiodh an smuais ga fosgladh ;
Neart treun nan curaidh
Cur nan lann gu' fulang
Bhiodh luchd nan casag millte
'San cinn a dhì am muineil.

'Nuair chruinnicheas na Gàëil
An' làthair troda,
Le 'n geur lannan spàinteach
'S le'n dearsadh chlogaid,
Pàighidh iad gu daor,
Ann am fuil san gaor,
'S cha bhi bonn gun mhàladh,
Air son blàr Chuli-Fhodair,
Cha'n eil fear a' chreachadh ;
No neach a chaidh ghlacadh,
Nach faigh an luchd mi-ruin
Gu ragha diol thoirt asta.

'Nuair chluinneas fir na h-Alba
Gu dearbh do chaismeachd,
Theid iad gu neo-chearbach
Fo dhealbh do bhrataich ;

Dòmhnullaich bu dual
'S daoine theid san ruaig,
Tailearan clò ruaidh
Ged nach fuaigh iad sracaidh;
Le'n cruaidh lannan sgaiteach
Snaigheadh chluas a's chlaignean,
'S gum bi àireamh cheann
Air na h-uile ball sa bhreacan.

Gur h-oil leam ar n' éideadh
A chaochladh cumaidh
Ach chì mi bhi ga dhioladh
Mu gheata Lunnainn,
Leis na fleasgaich bhòidheach
Chluicheas mar na leòghain
Chuireas geilt air Seòras
'S nach faod e fuireach,
'Nuair a théid e dhachaigh
'S am Prionns' òg a ghlacadh,
Bidh Tearlach na Rìgh
'S feairrde prìs nam breacan.

Ni sinn ùrnuigh dhicheallach
'S gheibh sinn taice,
Thig deich mìle Frangach,
'S bi'dh 'm "ball fo'n casan"
Bidh Tearlach mar cheann orra,
Le gleois chasgraidh,
Armailteach gu leòir
Luaigheas an clò Catach :
Theid a' mhuc a dhaghadh
'S a cuid uircean fhaileadh,
'S air claidheamh no air breacan
Cha bhi tuileadh bacaidh.



## ORAN XVI.

### ORAN NA BRIOGSA.

LE DONNACHA BAN MAC-AN-T-SAOIR.

AIR FONN—"*Sean' Triubhais Uilleachain.*"

'So tha na briogsa liath-ghlas
Am bliadhna cuir mulaid oirnn,
'S e'n rud nach fhacas riamh oirnn ;
'S nach miann leinn a chumail oirnn ;
'S na'm bitheamaid uile dileas
Do'n righ bha toirt cuireadh dhuinn,
Cha'n fhaicbte sinn gu dilinn,
A striochda do'n chulaidh so.

'S OLC an seòl duinn am Prionns' òg
A bhi fo mhòran duilichinn,
A's Rìgh *Deòrsa* a bhi chòmhnaidh,
Far 'm bu chòir dha tuineachas ;
Tha luchd-eòlais a toirt sgeòil duinn
Nach robh còir air Lunnainn aige,
'S e *Hanòbhar* an robh sheòrsa,
'S coigreach oirnn an duine sin—
'S e'n Rìgh sin nach buineadh dhuinn,
Rinn dì'-mheas na dunach oirnn,
Mu'n ceannsaich e buileach sinn,
B' e'n t-àm dol a chumasg ris ;
Na rinn e oirnn a dh' ann-tlachd,
A mhì-thlachd, a's a dh' àimhreit,
Air n-eudach thoirt gu'n tàing dhinn,
Le ain-neart a chumail ruinn.
So tha na briogsa, &c.

A's ò'n chuir sinn suas a' bhriogais,
Gur neo-mhiosail leinn a' chulaidh ud,
Ga'r teanadh ma na h-iosgannan,
Gur trioblaideach leinn umainn iad;
'S bha sinn roimhe misneachail,
'S na breacain fo na criosan oirnn,
Ged' tha sinn am bichiontas
A nis a' cuir nan sumag oirnn:
'S air leam gur h-olc an duais
Do na daoine chaidh 'sa chruadal,
An eudaichean thoirt uapa
Ge do bhuadhnaich Diuc Uilleam leo:
Cha'n fhaod sinn bhi suigeartach,
O'n chaochail ar culaidh sinn,
Cha'n aithnich sinn a chéile
La-féile no cruinneachaidh.
So tha na briogsa, &c.

'S bha uair-eigin an t-saoghal
Nach saoillinn gu'n cuirinn orm,
Briogais air son aodaich,
'S neo-aoidheil air duine i;
'S ged' tha mi deanamh ùis deth,
Cha d'rinn mi bonn sùlais
Ris an deise nach robh dàimheil
Do'n phàirti ga'm buinnin-sa;
'S neo-sheannsar a' chulaidh i,
Gur grannda leinn umainn i,
Cho teann air a cumadh dhuinn,
'S nach b'fheairrde leinn tuilleadh i;
Bidh putanan na glùinean,
A's bucalan ga'n dùnadh,
'S a' bhriogais air a dùbladh,
Mu chùl-thaobh a h-uile fir.
So tha na briogsa, &c.

Gheibh sinn adan ciar-dhubh,
Chur dian air ar mullaichean,
A's casagan cho shlìogta,
'S a mhìnicheadh muillean iad ;
Ged' chumadh sin am fuachd dhinn,
Cha'n fag e sinn cho uallach,
'S gun toillich e ar n-uaislean,
Ar tuath no ar cumanta ;
   Cha taitinn e gu bràth ruinn,
   A choiseachd nan gleann-fàsaich,
   'Nuair a rachamaid do dh' àiridh,
   No dh' àit am biodh cruinneagan :
   Se *Deòrs'* a rinn an eucoir,
   'S ro dhìombach tha mi féin deth,
   O'n thug e dhinn ar n 'éideadh,
   'S gach eudach a bhuineadh dhuinn.
         So tha na briogsa, &c.

'S bha h-uile h-aon de'n Phàrlamaid
Fàllsail le'm fiosrachadh,
'Nuair chuir iad air na Caimbeulaich
Teanndach nam briogaisean ;
'S gur h-iad a rinn am feum dhaibh
A' bhliadh'n a thàin' an streupag,
A h-uile h-aon diu dh'éiridh
Gu léir 'am *Milisi* dhaibh ;
   'S bu cheannsalach duineil iad,
   'S an àm an robh 'n cumasg ann,
   Ach 's gann daibh gu'n cluinnear iad
   A chàmpachadh tuille leis ;
   O'n thug e dhinn an t-eudach,
   'S a dh' fhàg e sinn cho-fhaontrach,
   'S ann rinn e oirn na dh' fhaodadh e,
   Shaoilidh e chuir mulad oirnn.
         So tha na briogsa, &c.

'S ann a nis tha fios againn
An t-iochd a rinn Diuc Uilleam ruinn,
'Nuair a dh'fhàg e sinn mar phriosanaich
Gun bhiodagan, gun ghunnachan,
Gun chlaidhe, gun chrios tarsuinn oirnn,
Cha'n fhaigh sinn prìs nan dagachan ;
Tha comannd aig Sasunn oirnn ;
O smachdaich iad gu buileach sinn—
Tha angar a's duilichinn
'S an àm so air iomadh fear,
Bha'n Càmpa Dhiuc Uilleam,
A's nach fheairrd iad gu'n bhuidhinn e.
Na'n tigeadh oirnne Tearlach,
'S gu'n éireamaid 'na chàmpa,
Gheibhte breacain chàrnaid,
'S bhiodh àird air na Gunnachan.
So tha na briogsa, &c.





## ORAN XVII.

### MARBH-RANN DO PHRIONNSA TEARLACH.

LE UILLEAM ROS.

CO'-SHEIRM.

Soraidh bhuan do'n t-suaithneas bhàn,
Gu là-luain cha ghluais o'n bhàs;
Ghlac an uaigh an suaithneas bàn
'S leacan fuaraidh tuaim' a thàmh!

AIR bhi dhomh-sa triall thar druim
Air di-dònaich, 's còmhlan leam,
Leughas litir naigheachd leinn,
'S cha sgeul' ăit a thachair innt',
Soraidh bhuan, &c.

Albainn àrsaidh! 's fathunn bròin,
Gach aon mhuir bàit' tha bàrcadh oirnn,
T-òighre rìoghail bhi san Ròimh,
Tirt' an caol chist' lìobhta bhòrd!
Soraidh bhuan, &c.

'S trom-leam m'osnaich anns gach là
'S tric mo smuaintean fad' o làimh—
Cluain an domhainn truagh an dàil,
Gur cobhartach gach feòil do'n bhàs!
Soraidh bhuan, &c.

Tha mo chrìdh' gu briste, fann,
'S deòir mo shùl a' ruith mar àllt,
Ge do cheilinn sud air àm,
Bhrùchd e mach 's cha mhiste leam.
Soraidh bhuan, &c.

Bha mi seal am barail chruaidh,
Gu'n cluinnte caisimeachd mu'n cuairt;
Cabhlach Thearlaich thigh'n' air chuan,
Ach thréig an dàil mi gu là-luain,
Soraidh bhuan, &c.

'S lionmhor laoch a's mili treun,
Tha 'n diugh an Albainn as do dhéidh,
Iad fo's n-iosal sileadh dheur,
Rachadh dian leat anns an streup.
Soraidh bhuan, &c.

'S gur neo-shubhach, dubhach, sgì,
Do threud ionmhuinn anns gach tìr,
Buidhean meamnach bu gharg clì,
Ulamh, àrm-chleasach 's an strì.
Soraidh bhuan, &c.

Nis cromaidh na cruitearan binn,
Am barraibh dhŏs fo' sprochd an cinn,
Gach beò bhiodh ann an srath na'm beinn
A caoidh an co'-dhosgainn leinn.
Soraidh bhuan, &c.

Tha gach beinn, gach cnoc, 's gach sliabh,
Air am faca sinn thu triall,
Nis' air call, an dreach 's am fiamh,
O nach tig thu chaoidh nan cian.
Soraidh bhuan, &c.

Bha'n t-àl òg nach fac thu riamh,
'G altrum gràidh dhut agus miagh,
Ach thuit an cridhe nis' nan cliabh,
O na chaidil thu gu sìor.
Soraidh, bhuan, &c.

Ach biodh ar n' ùrnaigh moch gach là
Ris an Tì is aird' a ta,
Gun e dhioladh oirn' gu bràth,
Ar 'n eucoir air an t-suaitheas bhàn.
Soraidh bhuan, &c.

Ach 's eagal leam ge math a chléir,
'S gach sonas gheallair dhuinn le'm beul,
Gu'm faicear sinn a' sileadh dheur,
A chionn an suaithneas bàn a thréig.
Soraidh bhuan, &c.

Cuireamaid soraidh uainn gu réidh
Leis na dh'imicheas an céin,
Dh'ionnsaidh an àit' na laidh an reull,
Dh'fhògradh uainn gach gruaim a's neul.
Soraidh bhuan, &c.

'S bitheamaid toilicht' leis na tha,
O nach d' fhaod sinn bhi na's fearr,
Cha bhi n-ar cuairt an so ach gearr,
A's leanaidh sinn an suaithneas bàn,
Soraidh bhuan, &c.

a' chrìoch.

## ERRATA.

| *Page* | *line* | *for* | *read* |
|---|---|---|---|
| 33 | 21 | cuid, | chuid. |
| 58 | 29 | na, | an. |
| 68 | 5 | tha, | thar. |
| 83 | 16 | biod, | biodh. |
| 86 | 32 | dith, | bith. |
| 108 | 19 | na, | an. |
| 155 | 16 | chuideach, | chuideachd. |
| 156 | 30 | e, | i. |
| 171 | 5 | ghlach, | ghlac. |
| 193 | 5 | Mac, | Nic. |
| — | 7 | la, | lan. |
| 243 | 22 | mach-rath, | mac rath. |

EDINBURGH:
THORNTON & COLLIE, PRINTERS, ST DAVID STREET.

